# COMHCHRUINNEACHA

DO

# DH'ORAIN THAGHTA

# GHAIDHEALACH,

CUID DHIU NACH ROBH RIAMH ROIMHE CLO-BHUAILTE
GUS A NIS.

LE

GILLEASBUIG MEINNE.

GLASCHO:
CLO-BHUAILTE AIR SON AN UGHDAIR,
LE W. G. BLACKIE & Co.
1870.

TO

HIS GRACE

# THE DUKE OF ATHOLE,

CHIEF OF THE

GLASGOW CELTIC SOCIETY.

---

My Lord Duke,

There is none to whom I could dedicate this Volume with more propriety and pleasure, than to the Descendant and Representative of the illustrious House of Athole; and it cannot but afford the highest gratification to me, that I am permitted to present it to the world under your Grace's patronage. It is with great gratitude and pride I accept the patronage of your Grace, and cherish the hope that, under the sanction of your noble name, this Work may be crowned with success.

I have the honour to be,

My Lord Duke,

Your Grace's much obliged and humble Servant,

ARCHIBALD MENZIES.

# CLAR-INNSIDH.

# COMHCHRUINNEACHA

DO

# DH'ORAIN THAGHTA GHAIDHEALACH.

---

## ORAN NA COMHACHAIG.

A Chomhachag bhochd na sroine,
A nochd is bronach do leabadh,
Ma bha u ann re linn Donnaghail,
Cha n iunadh ge trom leat t'aigne.

"'S co-aoise mise do 'n daraig,
Bha na fhaillein ann sa choinnich,
'S ioma linn a chuir mi romham,
'S gur mi comhachag bhochd na stròine.

"Nois o'n a thà u aosda,
Deansa t'aoisid ris an t'sagairt,
Agus innis dhà gun èaradh,
Gach aon sgèula ga bheil agad.

"Cha d'roinn mise braid na brèugan,
Cladh na tearmad a bhriste,
Air m' fhear fèin cha d'roinn mi iumluas,
Gur cailleach bhochd iùnraig mise.

"Chonnacas mac a Bhrithe chalma,
Agus Feargus mor an gaisgeach,
Agus Torradan liath na sroine,
Sin na laoich bha domhail taicail."

O'n a' thòisich m're seanachas,
A's èigin do leanmhuinn nas faide,
Gu 'n ro 'n triur sin air foghnadh,
Ma 'n robh Donnaghail ann san Fhearsaid.

Chonnaic mi Alastair carrach,
An duin' b'allaidh bha 'n Albainn,
'S minig a bha mi ga èisteachd,
'S e aig reiteach na'n tom sealga.

Chonnaic mi Aonghus na dheaghaidh,
Cha b' e sin raghuinn ba tàire,
'S ann san Fhearsaid a bha thuineadh,
'S roinn e muileann air allt Laraidh.

Bo lìonar cogadh a's creachadh,
Bha 'n Lochabar ann san uair sin,
Caite am boidh tusa gad' fhalach,
Eoin bhig na mala gruamaich.

A's ann a bha cuid do m' shinsreadh,
Eadar Innse s an Fhearsaid,
Bha cuid eile dhiu' ma'n deathagh;
Bhiodh iad aig eigheach 'sa'n fheasgar.

'N uair a chithinnse dol seachad,
Na creachan agus am fuathas,
Bheirinn car beag fàr an rathaid,
'S bhi' inn grathunn sa Chreig-ghuanaich.

Creag mo croidh-se a Chreag-ghuanach,
Chreag an d' fhuair mi greis do m'àrach,
Creag na'n aighean 's na'n damh siùbhlach,
Chreag aidhireach urail ianach.

Chreag ma'n iathadh an fhàoghait,
Bo mhiann leam a bhi ga taoghal,
'N uair ba bhinn guth gallain gaodhair,
A cur graidh gu gabhail chumhainn.

'S binn na h-iolarain ma bruachabh,
'S binn a cuachan 's binn a h-eala,
A's binne no sin am blaoghan,
Ni an laoighein mean-bhreac ballach.

A's binn leam toraman na'n dos,
Re uilinn na'n corri-bheann căs,
'San eilid bhiorach is caol cos,
Ni foise fuidh dhuilleach ri-teas.

Gun do chèil aic ach an damh,
'S e's muime dhi feur a's cneamh,
Mathair an laoigh mhean'-bhric mhir,
Bean an fhir mhal-rosgaich ghlain.

'Siubhlach a dh' fhalbhas e raon,
Codal cha dean ann sa'n smur,
B' fheair leis no plaide fo' thaobh,
Bàr an fhraoich bhadanaich ùir.

Gur àluinn sgiamh an daimh dhuinn,
Thearnas o shireadh na m beann,
Mac na h-eilte ris an t-shonn,
Nach no chrom le spid a cheann.

Eilid bhinneach, bheargannt, bhallach,
Odhar eangach uchd re h àrd,
Damh togbhalach croic-cheannach sgiamhach,
Chronanach ceann-riadhach dhearg.

Gur gasda a rithe tu suas,
Re leachduinn chruaigh a's i cas,
Moladh gach aon neach an cù,
Ach molams 'n tru tha dol as.

Creag mo chroidh-se a chreag mhoir,
'S ionmhuinn an lòn tha fuidh ceann,
'S annsa an lag tha air a cul,
Na machthir a's mùr na'n gall.

M, annsachd beinn sheasgarnach nam fuaran,
'N riasgach o'n dean an damh rànan,
Chuireadh gadhar is glan nuallan,
Feigh na'n ruaig gu Inbhir-mheorain.

B'annsa leam na dùrdan bodaich,
Os ceann lic aig eararadh sìl,
Bùirein an daimh 'm bi ghne dhuinnid,
Air leacainn beinne 's e ri sin.

'N uair bhùiris damh Beinne-bige,
'S a bhèicis damh Beinn-na-craige,
Freagraidh na daimh ud da cheile;
'S thig feigh a' coire na snaige.

Bha mi o'n rugadh mi riabh,
Ann an caidribh fhaigh a's earb',
Cha n fhachda mi dath air bian,
Ach buidhe, riadhach, a's dhearg.

Cha mhi fhin a sgaoil an comunn,
A bha eadar mi 'sa Chreag-guanach,
Ach an aois ga'r to'irt o cheile,
Gur grathunn an fheil' a fhuaras.

Si creag mo chroidhe-se Chreag-ghuanach,
A chreag dhuilleach, bhiolaireach, bhraonach,
Na'n tulach àrd, àluinn, fiarach,
Gur cian a ghabh i o'n mhaorach.

Cha mhinig a bha mi'g eisteachd,
Ri seitrich na muice mara,
Ach 's tric a chuala mi moran,
Do chrònanaich an daimh allaidh.

Cha do chuir mi duil san iasgach,
Bhi ga iaraidh leis a mhadhar,
'S mor gu'm b' annsa leam am fiaghach,
'S bhi air falbh na'n sliabh is t-fhaghar.

'S eibhinn an obair an t-sealg,
'S àit a cuairt ann airde beachd,
Gur binne a h-aidhir 's à fonn,
Na long a's i dol fuidh beairt.

Thad sa bhithinu beo na mairiunn,
Deoth dheth 'n anam ann mo chorp,
Dh' fhanainn am fochar an fhèigh,
Sin an spreidh an robh mo thoirt.

C'àit an cualas ceòl bu bhinne,
Na mothar gadhair mhoir a' teachd,
Daimh sheanga na'n rith le gleann,
Miolchoin a' dol annta 's ast.'

'Nuair a bha mi air an da chois,
'S moch a shiubhlain bhos a's thall,
Ach anois on f-huair mi tri,
Cha ghluais mi ach gu mìn mall.

Tha blath mo bhogh' ann am uchd,
Le agh maol odhar is ait,
Ise geanail 's mise gruamach,
'S cruaidh an diu nach buan an t-slat.

'S truagh an diu nach beò an fheoghain,
Gun ann ach an ceo do'n bhuidhinn,
Leis 'm bu mhiannach gloir na'n gadhar,
Gun mheoghail gun òl gun bhruithinn.

Bratach Alastair na'n Gleann,
A sròl faramach ri crann,
Suaitheantas soilleir siol Chuinn,
Nach chuir suim an clannabh gall.

'S ann an Cinn-ghiubhsaich na luidhe,
Tha namhaid na graighe deirge,
Lamh dheas a mharbhadh a bhradain,
Bu mhath e 'n săbaid na feirge.

Dh-fhag mi san ruidhe so shios,
Am fear a b' olc dhomhsa bhas,
'S tric a chuir e a thagradh an cruas,
An cluais an daimh chabraich an sas.

Raonull Macdhomhnuill ghlais,
Fear a fhuair fòghlum gu deas,
Deagh Mhac-Dhonuill a chùil chais,
Ni m beo neach a churaigh leis.

Alastair cridhe na'n gleann,
Gun e bhi ann mor a chreach,
'S tric a leag u air an tom,
'N damh donn leis a choin ghlais.

Alastair Mac Ailain mhoir,
'S tric a mharbh sa bheinn na feigh,
'Sa leanadh fad air an tòir,
Mo dhoigh gur Domhnullach treun.

A's Domhnullach u gun mhearachd,
Gur tu buinne geal na cruaghach,
Gur càirdeach u do Chlannchattain,
'S gur dallt u do 'n chreig ghuanaich.

Ma dh' fhagadh Domhnull a muigh,
Na aònar a' tigh na fleagh,
'S gearr a bhios gucag air bhuil,
Luchd a chruibh bithidh iad a stigh.

Mi'm shuidh air sìoth bhruth na m beann,
A coimhead air ceann Locha-Treìg,
Creag ghuanach am biodh an t-seàlg,
Grianan àrd am biodh na fèigh.

Chi mi na Dubh-lochain uam,
Chi mi Chruach, a's Beinne-bhreac,
Chi mi Srath-Oisian na m Fiann,
Chi mi ghrian air Meall-nan-leàc.

Chi mi Beinniobhais gu àrd,
Agus an càrn dearg ra bun,
A's coire beag eile ra taobh,
Chìt munadh faoin 'us muir.

Gur rìomhach an coire dhearg,
Far 'm bu mhiannach leinn bhi sealg,
Coir' na'n tulachanan fraoich,
Innis na'n laogh 's na'n damh garbh.

Chi mi braidh bhidein nan dòs,
'N taobh so bhos don sgura lìth,
Sgura choinnich na'n damh seang,
'S ionmhuiun leam an diu na chi.

Chi mi strath farsaing a chruibh,
Far an labhair guth na'n sònn,
A's Coire creagach a mhaim,
A' minig an tug mo làmh toll.

Chi mi Garbh-bheinn na'n damh donn,
Agus Lap-bheinn na'n tom sìth,
Mar sin agus an leitir dhubh,
'S tric a rinn mi fuil na' frì.

Soraidh gu Beinn-allta uam,
O'n 's ì fhuair urram na'm beann,
Gu slios Loch-eireachd an fheigh,
Gu'm b' ionmhuinn leàm fèin bhi ann.

Thòir soraidh uam thun an Loch,
Far am faicte bhos a's thall,
Go uisge Leamhna na'n lach,
Muime na'n laogh breac's na meann.

S' è loch mo chroidhse an loch,
An loch, air am biodh 'n lach,
Agus iomadh eala bhàn,
'S bhiodh iad a snàmh ma seach.

Olaidh mi a' Treig mo theann-shath,
Na dhèidh chabhi mi fu' mhulad,
Uisge glan na m fuaran fallain,
O'n seang am fiagh a nì 'n langan.

'S buan an comunn gun bhristeadh,
Bha eatar mise 's an t-uisge,
Sugh na mor bheann gun mhisge,
Mise ga òl gun trasgadh.

'S ann a bha 'n communn bristeach,
Eadar mise 's a Chreag-sheilich,
Mise gu bràth cha dìrich,
Ise go dìlinn cha teirinn.

On labhair mi sibh gu lèir,
Gabhaidh mi fhèin dibh mo chead,
Dearmad cha dean mi san àm,
Air fiaghach gleann na m beann beag.

Cead is truaighe ghabhas riàmh,
Do 'n fhiaghach ba mhòr mo thoil,
Cha 'n fhalbh le bogha fui' m' sgèith,
'S gu la bhràth cha leig mi coin.

Mise a's tusa ghadhair bhàin,
'S tursach air turas do 'n ealain,
Chaill sinn an tathunn a's an dàn,
Ge d' bha sinn grathunn ri ceanal.

Thug a choille dhìotsa 'n earb',
'S thug an t-àrd dhìomsa na fèigh,
Cha n eil nàire dhuinn a laoich,
O'n luidh an aois òirnn le chèil'.

Aois cha n'eil u meachair,
Ge nach fèador leinn do sheachnadh,
Cromaidh tu 'n duine direach,
A dh' fhàs gu mìleanta gàsda.

Gearraichidh tu air a shaoghal,
A's caolaichidh tu air chasan,
Fagaidh tu cheann gun deudach,
'S ni 'u eadunn a chasadh.

Aois chasaodunach, pheallach,
A shream-shuileach, odhar, èididh,
Cia ma 'n leiginn leat a lobhair,
Mo bhogha thòirt dhiom airèiginn.

O'n 's mi fhin ab' fhearr an airidh,
Air mo bhogha ro-mhath iubhair,
Na thusa aois bhothar sgallach,
Bhios aig an teallach ad shuidhe.

Labhair an aois a rithis,
'S mo 's righinn tha thu leantainn.
Ris a bhogha sin a ghiùlan,
'S gur mò ba chuibhe dhuit bata.

Gabh thusa uamsa 'm bàta,
Aois ghrànda chairtidh na plèide,
Cha leiginn mo bhogh' leatsa,
Do mhathas na d' ar, eiginn.

'S iomadh laoch ab' fhearr na thusa,
Dh' fhàg mise gu tuisleach an-fhann,
'N dèigh fhaobhachadh as a sheasamh,
Bha roimhe na fhleasgach meamnach.

This song was composed by Donald Macdonald, better known as Dòmhnull mac Fhionlaidh nan Dàn. Having been out deer-hunting,

and benighted on the top of Creig-ghuanaich, he settled for the night and lighted a fire at the root of an old hollow tree. Upon the tree getting hot an owl flew out from the hollow and alighted on the branches, and it was then the dialogue took place between Donald and the owl, and not as erroneously stated by Mr. John Mackenzie in his *Gaelic Poems.*

---

## ORAN

Cumhadh Choire-'n easda leis a Phiobaire dhall.

Mi'n diu a' fàg 'ail na tìre,
'Siubhal na frìgh air a leath-taobh,
'S è dh' fhàg gun airgiod mo phòca.
Ceann mo stòir bhi fuidh na leacabh.

'S mi ag bràighe 'n alltain riabhaich,
Aig iaraidh gu beallach na fèatha,
Far am bi Damh dearg na cròichde,
Mu fhèill-eain-roid dol san dàmhair,

'S mi 'g iaraidh gu Coire an easa,
Far a minig 'n sgapadh fùdor,
Far am biodh miol-choin ga 'n teirbeirt,
Cur mac na h-eilte da dhùbhlan.

Coire gun easbhuidh gun iomrall,
'S tric a bha Reabard ma d' chomraich,
Cha n'eil uair a ni mi t-iumradh,
Nach tuit mo chroidhe gu trom-chràdh.

'S è sin mise coire an easa,
Tha mi m sheasabh mar a b' àbhaist,
Ma thà thusa t-fhear ealain,
Cluinnemid annas do làimhe.

An aill leat mise a rusgadh ceoil duit,
'S mi am shuidhe mar cheò air bealach,
Gun speis aig duine tha beò dhiom,
O'n chuaidh an Coirneal fuidh thalamh.

Mo chreach mo thùrsa 's mo thruaighe,
Ga chuir san uair so dhomh san fhìre,
Mhuinntir a chumanh rium uaisle,
Bhi 'n diu sand san uaidh ga m dhì-se.

Na'n creide tu uam a choire,
Gur a doran sud air m' inntinn,
'S cuid mhoir e dh' abhar mo lei-fgeoil,
Nach urrainn mi seasa ri seinn duit.

Measar dhomh gur tu mac Ruairidh,
Chunnaic mi marris a Choirneal,
'N uair a bha è beo na bheatha
Bu mhiann leis do leathaid na cheòmar.

Ba lion'ar do mhaithean na h-Eirionn,
Thigeadh gu m' rèlien le h-eälaidh,
Shienneadh Ruairidh dall dhomh fàilte,
Bhiodh mac Aoidh 's a chairdean mar ris.

O'n tha thusd a' caoih na'n àrmunn,
Leis am b' abhaist bhi ga d'thaghal,
Gu'n seinneams' eälain gun duais duit,
Ge fada uam 's mi gun fhradharc.

'S lìonar caochladh teachd san t-saoghal,
Agus aobhar gu bhi dubhach,
Ma sheinneadh san uair sin duit f-àilte,
Seinnear an tra so dhuit cumha.

'S è sin ceòl is binne thruaighe,
Chualas o linn mhic Aoidh Dhomhnnuill,
'S fada mhaireas è am chlusabh,
An fhuain a bh' aig tathunn do mheòirean.

Beannachd dhuit agus buaidh lärach,
Ann 's gach aite 'n dean u seasabh,
Air son do phuirt bhlasda dhionach,
Sa ghrian aig teannadh ri feasgar.

'S grianach t-uirsinn fèin a Choire,
'S gun fhèigh a' tearnadh gu d' Bhaile,
'S iomad neach da m b' fhiach do mholadh,
Do chliath chorrach, bhia'char, bhainneach.

Do chìob do bhorran do mhìlteach,
Do shlios a choire gur lionach,
Lubach, luibheach, daite dìonach,
'S fasgach do chuilidh 's gur fiarach.

Tha t-eideadh uil air dhreach a chanaich,
Cìrein do mhullaich cha chreanaich,
Far 'm bi' na fèigh gu torach,
'G èiridh farumach ma d' fhireach.

Sleamhuinn slios f-had do shliochd àraich,
Gun an gart na'n cal mu t-ìosail,
Mangach, maghach, aghach, tearnach,
Graigheach craiceach fradharcach frìthe.

Neòineineach, gucagach, mealach,
Lòineineach, luiseanach, imeach,
'S bòrcach do ghorm luachair bh'ealaich,
Gun fhuachd re doinshin ach cireach.

Siamragach, sealbhagach, duilleach,
Min-leachdach gorm-shlèiteach gleannach,
Biadhchar, riabhach, riasgach, luideach,
Le 'n dìlti cuideachd gun cheannach.

'S cruiteil leam gabhail do bhraighe,
Biolaire 't-uisge ma t-innsibh,
Mìodar maghach, cnochdach cathair,
Gu breac blathmhor ann uchd mìn fheoir.

Gu gormanach, tolmanach, àluinn,
Lochach, lachach, dosach, crai-ghia'ch,
Gadharach, faghaideach, braidheach,
'G iomain na h-eilid ga namhaid.

Buireineach, dubharach, bruachach,
Fradharcach, cròichd-cheannach, uallach,
Feoirneineach uisg na 'm fuaran,
Grad ghaisgeant' air ghasgan crua'laich.

Balg shuileach fàileantadh, biorach,
Sbangshronach, eangladhrach, corrach,
'S an anmoch is meanbh-luath siread‌h,
Air mhire a' dìreadh sa chòire.

'Sa mhaduinn aig èiridh le'r miolchoin,
Gu muirneach, maiseach, gasda, gniomhach,
Lubach, leacach, glacach, sgiamhach,
Carach, cabrach, cnagach, fiamhach.

'Nam da'n Ghròin dol air a h-uilinn,
Gu fuilteach, rèubach, gleusda, gunnach,
Snapach, armach, calgach, ullamh,
Riachach, marbhach, tarbhach, giulach.

'Nam dhuinn bhi' tearna gu d'rethlein,
Teinnteach, cainteach, coinnleach, ceireach,
Fìonach, cornach, ceòlar, teudach,
Ordail, eòlach, 'g òl le reite.

Sguiridh mi nois dhiot a choire,
O'n tha mi toilicht do d' sheanchas,
Squiridh mise shiubhal t-aonaich,
Gu's an tig mac Aoidh do dh Albainn.

Ach 's e mo dhùrachd dhuit a Choire,
O'n 's mor mo dhùil ri dol tharad,
O'n tha sinn tuisleach sa mhunadh,
Biodh-mid a' triall thun a Bhaile.

---

## "MURTA GHLINN-COTHANN."

Mìle marbhaisg* ort a shaoghail
Tha thu carach, mar chaochla nan sion,
An ni nach guidheamaid fhaotuinn
Mar na sruthaibh a' maom oirn a nìos;
'Si chneidh fein, th'ar gach aobhar,
Bhios gach duine a' caoine, 's e tinn,
Breth mhic samhain air saoid hein,
Tighinn a ghleachd ruinn a thaobh cùl ar cinn.

* Marbh-phasg.

A Righ fheartaich na grèine
  Tha'n caithir na fèile, dean sìth,
Ri cloinn an fhir a bha centach,
  Nach bu choltach ri fèile-fir chrion;
'N uair a thogta leat bratach,
  Croinn chaola, fraoch daite, agus pìob,
Bhiodh mnài ghaoil, le fuaim bhos
  A' caoi laoich nan arm sgaiteach san strì.

Gun robh aigne duin uasail
  Aig a bhail' agus uaithe a' d' chòir,
Cha b' i ghèire gun tuigse
  Bha sa bheul bu neo-thuisliche glòir;
Ceann na ceill a's na cuideachd
  Rinn na-h-eacoraich cuspair de t'-fheoil:
Cha b' e 'm breugair a mhurtadh
  Le luchd-shèideadh nam pluicean air stòl.

Ach fear mor bu mhath cumadh,
  Bu neo-sgàthach an curaidh gun ghiomh,
Cha robh barr aig mac duine ort
  Ann an àilleachd, 's an uirigleadh cinn:
Anns a bhlàr bu mhath t-fhuireach
  Chosna làrach, a's urram do'n righ;
Mo sgread chràiteach am fulachd.
  A bha 's tigh chlàraidh 'n robh furan nam pìos.

Cha robh do chridhe mar dhreagon
  Tarruing slighe na h-eacoir a'-d' chùis,
'S tu le d' chloidheamh ag èiridh
  As leth t-athar 's righ Seumas a chrùin:
'Taid an Albuinn 's an Eirinn,
  Luchd a thathaich, 'sa rèiteach do chùis;
Bi'dh la eile ga dheuchainn
  'S tus' ad luidh an cist' anns an ùir.

B'iad mo ghràdh na cuirp gheala
  Bha gu fiughantach, fearail, neo-chrìon,
'S mairg a chunnaic ur n-uaislean
  Dol fo bhinn ar luchd fuatha gun dion;
Ach nam bitheamaid 'nar n-armaibh
  Mun do chruinnich an t-sealg air an tir,
Bhiodh luchd chòtaichean dearga
  Gun dol tuille do dh' armailt an righ.

Cha robh gnothach aig lèigh
  Dhol a leigheas nan creuchd nach robh slan,
A' call am fola fo'n lèintibh
  Bha na fir bu mhòr feill ri luchd dhàn,
Nam b'e cothrom na Feinne
  Bhiodh eadar sibh fein 's Clanna-gall
Bhiodh eoin mholach an t-sleibhe
  'Gairsinn salach air chrèibheagaibh chàich.

Cha b'e cruadal an cridhe
  Thug dhoibh buannachd air bnidheann mo rùin,
Tilge luaidhe na cithibh
  Sud an uair a bha mi-shealbhach dhuinn,
Eadar uaislibh a's mhithibh
  Gun robh bhuaidh ud a' ruidh oirn o thùs;
O'n 's i'n uaigh ar ceann-uidhe
  Bi' dh na sluaisdean a' frithealadh dhuin.

Cha b'i sud an fhuil shalach
  Bha ga taomadh mu'n talamh sa ghleann,
'Sa liuthad ùmaidh mar ghearran
  A bha cuir fùdair na dheannaibh mu'r ceaun;
A Righ dhùlaich nan aingeal
  Gabhsa cùram da 'r n-anam, 's sibh thall,
Chaidh ur cunntas an tainead
  Le garbh dhùsgadh na malairt a bh' ann.

Thrus do chinne r'a chèile
  Dheanamh coinneamh an de' anns an Dùn,
Cha d' aithris thu sgeuladh
  Fhir a b' urrainn a rèiteach gach cùis;
Ibhte dhaingean nan sgéith thu,
  'S am baranta treun air an cùl
Bi' dh là eile ga reiteach,
  'S mise druidte fo dhéilidh san ùir.

Cha bu chòcairean gìoraig
  Chumail còmhnard an slinnein roi chàch;
O'n là thòisich an iomairt
  Chaill Clann-Domhnuill ceann-fineadh no dha;
'N Glecair òg ur Ceann-cinnidh
  Chuir a dhòchas 'an smioraibh a chnàmh;
Gheibheadh còcaire bioradh
  Rogha spoltaich o spionnadh a lamh.

Luchd a thraghadh nam buideal
  Bheireadh earrach air rùban de'n fhìon,
'Nuair a thàrladh sibh cuideachd
  Bu neo-bhrùideil mu 'n chupan ud sibh;
Ag iomairt thàileasg, a's chluichibh
  Air a chlàr bu neo-thrù 'ail ur gniomh;
Cha bu chearr am measg truid sibh
  'Nam pàidheadh na cuideachd, 's g'an diol.

Gu bheil mise fo mhulad
  Ag amharc ur gunnadh air steill,
Sàr ghiomanaich ullamh
  Leis an cinneadh an fhuil anns a bheinn,
Ann am frìgh nam damh mullaich
  Far an deanar libh munasg air seilg,
Ga bu tric sibh gan rùsgadh
  Cha d' iarr sibh riamh cunntas sna bèin.

Cha bu sgàthairean gealtach
  Bhiodh a' maoitheadh an gaisge gach là,
Tha san Eilean nan codal
  Nach dùisg gus am faicear am bràth,
Luchd dhireadh nan èit-bheann
  Le'n cuilbheiribh gleusta nan laimh,
'S lionmhor fear nach d'rinn eìridh
  Bha na ghìomanach treun air a h-earr.

Righ gur mis tha fo airtneul
  Ri àm dhomh bhi faicinn ur beann,
Cha lugha mo chuid cùraim
  Ri bhi cuimhneach ur dùchanna thall,
Mu'r mhithe mar thachair
  'S ann leamsa gum b' ait bhi dol ann,
Gus an d-thainig a chreach oirn
  Mar gun tuiteadh a chlach leis a ghleann.

'S lion 'ar fear tha toirt sgainneil
  Do'n tighearn òg air an fhearann so thall,
Eadar ceann locha Rannoch,
  Rugha shleibhte, 's bun Gharaidh nam beann,
Bha thu feicheannach daingean
  Far an èisdte ri d' theangaidh an cainnt,
Mar iurball peuchdaig gu tarruing,
  'S mar ghath reubaidh nathrach gu call.

Leum an stiùir bharr a claiginn
  Le muir suigh, 's gun sinn ath-chainnteach dho,
Dh 'fhalbh na croinn, 'sna buill bheairte,
  'S leig sinn uallach na slait air an sgòid;
'S bochd an dùsgadh sa mhaduinn
  So fhuair sinn gu grad a theachd oirn,
'S ma gheibh sinn ùine ri fhaicinn
  Bheir sinn fùcadh mu'n seach air a chlò.

## MORT NA CEAPACH.

(L'IAIN LOM.)

'S TEARC an diugh mo chùis ghàire,
Tigh'n na ràidean so 'niar;
'G amharc fonn Inbher-làire,
'N deigh a stràchdadh le siol;
Tha Cheapach na fàsach,
Gun aon aird oirre 's fiach;
'S leir ri fhaicinn a bhràithrean,
Gur trom a bhàrc oirnn an t-sion.

'S ann oirnne thainig an diombuain,
'Sa 'n iomaghuin gheur;
Mur tha claidheamh ar finne,
Cho minig n'ar deigh;
Paca Thurcach gun sireadh,
Bhi a pinneadh ar cleibh;
Bhi n'ar breacain g' ar filleadh,
Measg ar cinne mor fein.

'S gearr o chomhairl' na h-aoine,
Dh' fhag a chaoidh sinn fo sprochd;
O am na feill-Mìcheil,
Ge b'e nith rinn mo lot;
Dh' fhag sud n'ar miol-mhùir sinn
'S na' r fuigheall spuirt air gach port;
'Nuair theid gach cinneadh ri chéile,
Bidh sinne sgaoilte mu 'n chnoc.

'S ann di-sathuirne gearr uainn,
Bhuail an t-earrchall orm spot;
'S mi caoidh nan corp geala,
Bha call na fala fo 'm brot;
Bha mo lamhansa croabhach,
'N deigh bhi taosgadh 'ur lot;
Se bhi ga 'r cuir ann an ciste,
Tùrn as miste mi nochd.

B'iad mo ghraidh na cuirp chùraidh,
Anns 'm bu dlù chur na'n sgian;
'S iad na 'n sineadh air ùrlar,
'N seomar ùr ga 'n cur sios;
Fo chasan shiol Dùghaill
Luchd a spuilleadh na 'n cliabh;
Dh' fhag àlach am biodag
Mur sgàile ruidil 'ur bian.

C'aite 'n robh e fo 'n adhar,
A sheall n'ur bhathais gu geur,
Nach tugadh dhuibh athadh,
A luchd 'ur labhairt 's 'ur bheus;
Mach o chlainn bhrathair n-athar,
Chaidh 'm bainn an aibhisteir threin;
Ach mu rinn iad bhur lotsa,
'S trom a rosad dhaibh fein

Tha sibh 'n cadal thaigh duinte,
Gun smuid deth gun cheò;
Far 'n d' fhuair sibh 'n garbh dhùsgadh,
Thaobh 'ur chùil a's 'ur beoil;
Ach na 'm faigheadh sibh ùine
O luchd ur mhi-rùin bhi beo;
Cha bu bhaile gun surd e,
Biodh air' air mùirn 's air luchd-ceoil.

A leithid de mhort cha robh 'n Albuinn,
Ged bu bhorb iad na 'm beus;
'S bochd an sgeul edar bhraithrean,
E dhol an lathair mhic Dhé;
Mur am bàt air an linne,
Ge b'e shireadh na dèigh;
Cha tain' a leithid do mhilleadh,
Air ceann-cinnidh fo 'n ghréin.

Tha mulad air m' inntinn
Bhi 'g innseadh bhur beus
'S ann a ghabh iad am fath oirbh
'N uair chuaidh 'ur fagail leibh fein
'Sa chuir sibh cungaidh 'ur càsaibh,
Ann an Aros na 'n téud;
'S 'ur buachaillean bàth-chruibh,
Ann an garadh nam péur.

'S ann an sin a bha 'n cinneadh,
Bh' air am milleadh o 'n ceill;
Chaidh a ghlacadh droch spioraid,
Ann an iomad fiamh Dhé;
Sin am fath mu 'n robh sginean,
Cho minig 'n 'ur deigh;
'Sa 'neach nach do bhuaileadh,
Bhi ga bhuain anns a bhréig.

Ach a Mhoir-fhear Chlann-Domhnuill
'S fad do chomhnuidh measg Ghall,
Dh' fhag thu sinne n'ur breislich,
Nach do fhreasdail thu 'n t-am;
Nach do gleidh thu na h-itean,
Chaidh gun fhios dut air chall;
Tha sinn corrach as t-aogais,
Mur cholainn sgaoilte gun cheann.

Gur h-iom' òganach sgaiteach,
Lub bhachlach, sgiath chrom;
Eadar drochaid Allt Eire,
'S Rugha Shleibhte nan tonn;
A dheanadh leat eiridh
Mu 'm biodh do chreuchdan lan tholl;
'S a rachadh bras ann a t-eirig.
Dheagh Shir Sheumais nan long.

Chuir Dia oirn crobh shio-chaint,
Bha da 'r dionadh gu leoir;
Da 'm bu choir dhuinn bhi striochdadh,
Fhad 'sa 'n cian bhiodhmaid beò;
Mas sinn fhein a chuir dìth oirr',
B' olc an dioladh sin oirnn;
Tuitidh tuagh as na flaitheas,
Leis an sgathar na meòir.

'N glan fhiuran so bh' againn,
'N taobh so fhlaitheas Mhic Dhé;
Thainig sgiursadh a bhàis air,
Chaill sinn thoirt le srachd geur;
'N t-aon fhiuran a b' àillidh,
Bh' ann 's phairce 'n robh speis;
Mur gu 'm buaineadh sibh àilean,
Leis an fhàladair geur.

Tha lionn-dubh air mo bhualadh,
'N taobh tuathal mo chleibh;
'S mu mhaireas e buan ann,
B' fhearr leam uam e mur chéud:
Gar an teid mi g'a innseadh,
Tha mi cinnteach a' m' sgeul;
Luchd dheanadh na sithne,
Bhi feadh na tire gun deigh.

## A BHEAN LEASAICH.

An Stop Dhuin.

(L'Iain Lom.)

A bhean leasaich an stop dhuinn,
'S lion an cupa le sòlas,
Mas a branndai no beoir i, tha mi toileach a h-òl
'N deochs' air Captain Chlann-Domhnuill,
'S air Sir Alasdair òg thig on chaol.

'M fear nach dùirig a h-òl
Gun tuit 'n t-shuil air a bhord as,
Tha mo dhùrachd do'n òigear,
Crann curaidh Chlann-Domhnuill,
Righ nan dùl bhi gad chònadh fhir chaoimh.

Greas mu 'n cuairt feagh 'n taigh i,
Chum gun gluaisinn le aighear,
Le sliochd uaibhreach an athar,
A choisin buaigh leis a chlaidheimh,
Fior ga ruagadh 's ga 'n caitheamh gu daor.

Sliochd a ghabhail nan steud thu,
Dh' fhas gu flathasach feile,.
Do shiochd gasda Chuinn cheutaich,
'S a bha taghaich an Eirinn,
Ged a fhuair an claidhe 's an tèug oirbh sgriob.

Bhiodh an t-iubhar ga lubadh,
Aig do fhleas-gaichean ùra,
Dol a shiubhal nan stùc-bheann,
Ann 's an uighe gun churam,
Leis a bhuidheann ro 'n ruisgte na gill.

'S tha mo dhuil ann 's an Trianaid,
Ged thainig laig sinn air t-ɪhion fhuil,
Slat den chuillean bha ciatach,
Dh' ɪhas gu furanch fialaidh,
Sheasadh duineil air bial-thaobh an rìgh.

'S an am dhut gluasad o' t-aitreamh,
Le d' cheòl cluais' agus cais meachd,
O thìr-uasal nan glas-charn,
Ga'n robh cruadal 's gaisge,
Gam bu shuaineas barr gaganach fraoich.

'Nuar a thairte fo luchd i,
Bhi tarruinn suas air a cupaill,
Bord a fuaraidh 's ruidh chuip air,
Snaim air fuathail a fliuch bhuird,
'Sruth mu guailibh 's ï suchta le gaoith.

'S 'nuar a chairte fo seòl i,
Le crainn ghasda 's le corcaich,
Ag iomart chleasan 's ga seoladh,
Aig a comhlan bu bhoiche,
Seal m'an togt' oirre ro-sheol o thìr.

Gun Dun-Tuilm nam fear fallain,
Far an greadhnach luchd ealaidh,
Gabhail failte le caithream,
As na clàrsaichean glana,
Do mhnaoi òig nan teud banala binn.

Sliochd nan cuiridhean talmhaidh,
Leis an do chuireadh cath garabhach.
Fhuair mi urrad gar seannachas,
Gun robh an turas ud ainmeil,
Gun ro taigh 's leath Alba fo'r cìs.

'S ioma neach a fhuair coir uaibh,
  Ann sann àm ud le'r gòraich,
Ban diu Rothaich 's Ròsaich,
  Mac-Choinnich 's Diùc Gordon,
Mac-'Illeain o Dreolain 's Mac-Aoidh.

Be do shuaicheantas taitneach,
  Long, 's leoghan, 's bradan,
Air chuan liobhara an aigeil,
  A chraobh fhigeis gun ghaiseadh,
A chuireadh fion di le pailteas,
  Lamh dhearg ro na ghaisgeach nam tìm.

Nuair bu sgìth de luchd-theud e,
  Gheibhte Bioball ga leughadh,
Le fior chreideamh a's céille,
  Mar a dh' orduich mac Dhè dhuibh,
S gheibhte teagasg na Cléir' uaibh le sìth.

Mhic Shir Sheumas nam bratach,
  O bhun Sleibhte nam bradan,
A ghlac an fheile 's a mhaise,
  O cheann cèile do leapa,
Cum do reite air a casan,
  Bi gu reusanta, macanta, mìn.

Sliochd na mìlidh 's nam fearabh,
  Na sròl 's nam pios 's nan cup geala,
Thogadh sioda ri crannaibh,
  Nuair bu rioghal an tarruinn,
Bhiodh pìob rìmheach nam meallan da seinn.

Gum bu slàn 's gum a h-iomlan,
  Gach ni tha mi g-iomradh,
Do theaghlach rìgh-Fionghall,
  Oighre dligheach Dhùn-Tuilm thu
Olar deoch air do chuilm gun bhi sgì.

## MACGRIOGOIR A RUARUDH.

THA mulad, tha mulad,
Tha mulad ga'm lionadh,
Tha mulad, bochd truagh orm,
Nach dual damh chaoidh' dhireadh.
Tha mulad, &c.

Mu Mhac Griogoir a Ruarudh,
Ga'm bu dual bhi 'n Gleann-liobhunn.
Mu Mhac Griogoir, &c.

Mu Mhac Griogoir na'm bratach,
Da'm bu tartarach pioba,
Mu Mhac Griogoir, &c.

Ga'm bu shuaitheantas giubhas,
Ri bruthach ga dhireadh.
Ga'm bu, &c.

Crann caol ar dheagh lochdradh,
'S ite dhosach an fhir-eoin.
Crann caol, &c.

Crann caol air dheagh shnaitheadh,
Cuid do dh' aighear mhic Righ e;
Crann caol, &c.

Ann an laimh dheagh mhic Mhuirich,
Ga chunbhail reidh direach.
Ann an, &c.

Ge do bhuail e mi 'm ba-laoch,
Ga m' ghearan cha bhi mi.
Ge do, &c.

Ge do dhean iad orm ea-coir,
A Righ fein co ni dhioladh?
Ge do, &c.

'S luchd a ghabhail mo leith-sgeil,
Ann san t-sheapall so shios uam.
'S luchd a, &c.

Luchd a sheasamh mo chorach,
'S e mo leon iad bhi dhith orm.
Luchd a, &c.

Mo chomh-altan geala gaolach,
An leabai chaoil 's an cinn iosal.
Mo chomh-altan, &c.

Ann an leine chaoil anairt,
Gun bhannan gun siod orr.
Ann an, &c.

'S nach d'iar sibh ga fuaigheal,
Mnaithean uaisle na tire,
'S nach, &c.

Ort a bheirinse comhairle,
Na'n gabhadh tu dhiom i.
Ort a, &c.

Nuair a theid thu 'n tigh-osda,
Na h-ol ann ach aon deoch.
Nuair a, &c.

Gabh do dhram ann ad sheasamh,
Is bi freasdlach mu d' dhaoine,
Gabh do, &c.

Na dean diugha mu d' shaothach;
Gabh an ladar no'n taoman.
Na dean, &c.

Dean am faoghar do'n gheamhra,
'S dean an samhra do'n f-haoilteach.
Dean am, &c.

Dean do leab ann 's na creagaibh,
Is na caidil ach ao-trom.
Dean do, &c.

Ge h-annamh an fheorag,
Gheabhar seol air a faotainn.
Ge h, &c.

Ge h-uasal an t-seobhag,
'S tric a gabhar le faill i.
Ge h, &c.

Tha mulad, tha mulad,
Tha mulad gam lionadh.

---

## ORAN A TABHAIRT COMHAIRL' AIR NA H-IGH'NEAN ÒGA;
## LE SILEAS NIGHEAN MHIC RAOGHNUIL.

*Fonn.*—Mi shuidhe 'm ònar, air tulaich bhoidheach, &c.

'S MI 'n toiseach m' aimsir, 's m' uigh ri bargan,
Gu 'n robh mi 'n earbsa nach cealgte orm;
Cha chomhradh cearbach, air ro bheag tairbhe,
O thus mo leanbaidh so chunntadh orm,

Nis o 'n chi mi cor na 'n daoine,
Le 'n comunn gaoil 's gur faoin an gloir;
Cha chreid an saoghal aig meud an saoiread,
Nach eil gach aon diu air aon chainnt beoil.

Le teangaidh leacaich, na 'm briathran tearca,
'S e goraich fhacal thug sachd dom leon;
Gu bheil mi 'g altrum, fo m' thaobh na tacaid,
Rinn mo ghlacadh, 's mo ghreas' fo 'n fhoid;
Mar shamhla dha sud, mar ghaoidh a mhairt ud,
O thraigh gu traigh, 's nach taobh i seor;
'Nuair gheibh e mhiann d'i, gun toir e bhriathran,
Nach fhac e riamh i, 's car fiar na shroin.

Gach fear dhiubh thriallas a dhol a dh' iarruidh,
Na mnatha 's miann leis a bhi da reir;
Gur cailin suairc i, nach leig a stuamachd,
Dhol an uaigneas le fear fo 'n ghrein,
Mur shamhla bhà sud, a bhrigh a nàire,
Dhol na 's daine na manran beul;
Bheir fear gun riaghailt, 'n sin a bhriathran,
Gu 'n robh i fialaidh 's nach b' fhiach a beus.

Ach fheara' oga, cia mor ur boilich,
Gu 'm b' aithne dhomhsa cus mor da 'r gnas;
Gu barrail boidheach a tigh 'n am chomhail,
Le'r teangaidh leomaich 's le 'r comhradh bath;
Ach ceanglar geall leibh an aodann goraig,
'S mur bi i eolach gu 'n gabh i e;
'Nuair bhios e stoilte, 'sa gheibh e coir dh' i,
Gu 'm bi ochòin aic an lorg bhi bàth.

A mhairi dheud-gheal an fhuilt theud bhuidh,
Gleidh do cheutfai fo d' cheud bharr ur;
Na creid breugan no deacair sgeula,
Ged thig fear ceum air do dheigh sa chùil;
A dh' aindeoin uaignis 's raspars uasal,
Na leig e 'n uachdar air cruas a ghluin
Ach cum e 'n iochdar ge b' oil le fhiacaill,
Mur toir e bhriathran gur fiach leis thu.

Bha mi uair 'nuair bha mi 'm ghruagaich,
Gu 'm faighinn uaigneas gun fhios do chach;
Mur shamhla bruadair a bhi g'a luaidh rium,
Gun fhios cia a bhuannachd ach buaidh mur ghna;
An gealla' gle-mhor a gheibhinn fhein uapa,
Chor 's nach treigeadh iad mi gu brath;
Nis is leir domh na rinn mi dh' éucoir,
'N deigh na dh' eisd mi da 'm breugan bath.

A nighean cheillidh na creid fhein,
'N car fo 'n sgeith bhios ann na 'n gradh;
Cha n' eil e 's t-saoghal nach creid an saoiread
Ach neach a dh' fhaodadh a chaochla' ràdh;
Iarr an intinn mur is cinnte,
A's eirig aotrom na ghaol thoir dà;
Sa dh' aindeoin fhocail, sa bhreugan brosguill,
Na dean do luchd leis t-sochair bhath.

Nach faic thu oigeir na 'm meall shuil boidhch,
Le theangaidh leomaich, 's e labhairt rium;
Mur mhil a phògan air sgath an reota,
Le chorra-cheann spòrsail an or fhuilt duinn;
Chlann na eisdibh, ri 'n gloir gun eufachd,
'S na tugabh geill d'a 'n sméadadadh sul;
'S gur h-aobhar reusain choidhch an treigsinn,
'S ann aca fhein tha gne na 'n lub.

## ORAN TOIRT COMHAIRL

DO GHILLEAN OGA NA TUATHA, TOBHSAINN RI 'N COIMPIREAN FEIN, AGUS DIOMOLADH NA 'M BAN UAISLE.

(Le Ailein Buidhe.)

*Fonn.*—'Se latha Raon Ruairidh, &c.

Bheirinn comhairl air gach fleasgach,
Tha 'n airde teas agus tuath dhiom,
Iad thoirt laṃh air an seise,
'S gun bhi streap ri mnaoi uasail,
O 'n tha sinn chomhnuidh 's na gleanna',
'S gach earrach tigh'n cruaidh oirnn,
Ge math gréus chuir air anard,
B' fhearr dhuinn banarach buaile na te dhiu sin.

Gur h-ioma gille tha luidhe,
Gun bhean tighe gun triallachd,
Gun trom inntinn ach aidhear,
H-uile latha 'sa bhliadhna,
Aig ro mheud am amhairc,
'Mac 'sa 'n t-athair cho chiatach,
'N te gheibhear cha ghabhar,
'Sa 'n te nach fhaighear 's i dh' iarrar mur eil e glic.

Gur h-ioma gille ro ıhalamh,
Is aithne dhomh 'm eolas,
Thagh diasanach caileig,
'N teas a fala 'sa feola;
'S ma tha e gun airgiod am bannaibh,
Gun chrodh ballach gun storas,
'S lamh chuir an toiseach na h-aimirt,
Dhol ga cheangal ri leoideig le ruibein breac.

Mas a fleasgach lan boch thu,
Tagh do stochd 's do nith gluasaid,
Tagh da reir sin do leannan,
Mu 'n d' theid i tharad an uabhar,
Mas aill leat bhi socair,
Thoir bean a toiseach na tuatha,
Gur h-ioma fear chaidh a mhealladh,
Le dol an lann-fhuil na 'n uaislean 's le ara-mach.

Tagh aobhrach mna tighe,
Bhios gu mathasach suairce,
Thogas laogh agus gamhuin,
'S ni crodh a's aighean a chuallach;
Ma bhios 'n da cheaird air a lamhan,
Nar a lughaid ort uair i,
Mu ni i gu ro mhath,
Nigheadh, dreasadh, a's fuaitheal, a's grinneas bhan.

Faigh deas i na pearsa,
Air a cleachdainn ri fuaradh,
'Sa bhios eolach air deisir,
'Sa sheasas air tuathair;
'S mu ni i gu ro mhath,
Greidheadh cartadh a's buain duit,
Bidh tochar do mhnatha,
Tigh 'n gach lath' air do bhuailidh le cinneas math.

Gluais gu siobhalta farasd,
'S dean do mhalairt measg tuatha,
'S bi geur-shuileach ad sheallamh,
Air gach caileig mu 'n cuairt duit,
'S feuch an dean thu deagh aithne,
Mu 'n tarruing thu suas r' i,
Gur h-eunag ur ghlan i,
Nach tilgear breamas na tuaileas ort as a leith.

Na tugadh tàir do na focail,
Air son an stochd as 'n do bhuain iad,
Ged tha goraich na chlaigeann,
Agus aigne so ghluasaid;
Ge b'e bheireadh geur bharail,
Air carachd an t-sluaigh ud,
'S tric bha comhairlean ro mhath,
'N ceann an amadain ghuanaich bu don' air bith.

---

## ORAN AN T-SAMBRUI.

*Air fonn*—"Through the Wood, Laddie."

(Le A. MACDHOMHNUILL.)

'AN dèis dhomh dùsga 's a mhaduinn,
'S an dealt air a choill,
Ann am maduinn ro-sholleir,
Ann an lagan beag doilleir,
Gun cualas am feadan,
Gu leadurra sèinn;
'S mac-talla nan creugan,
D'a fhreagra bròn bìnn.

Bi'dh am beithe deagh-bholtrach,
Urail dosrach nan càrn,
Ri mao-bhlàs drìuchd cèitein,
Mar-ri caoin dhearsa gréine
Bruchdai barraich tre gheugaibh,
'S a mhìos cheutach sa Mhàigh;
Am mìos breac-laoghach, buailteach,
Bhainneach, bhuaghach, gu dàir.

Bithidh gach doire dlù uaigni,
'S trus-gan uain ump a' fàs;
Bithidh an snomhach a' dìreadh,
As gach friomhaich is isle,
Tre na cuislinean sniomhain,
Ga mheudacha blà;
Cuach is smeòrach 's an fheasgar
Seinn leadan 'n am bàrr.

A mìos breac-uigheach, braonach,
Creumhach, mao-rosach, àighe;
Chuireas sgeudach neo-thruailli,
Air gach àite d'a dhuaichnead;
A dh'fhògras sneachd le chuid fuachda,
O gheur-ghruaim nam beann àrd;
'S aig meud eagail roi Phœbus,
A theid 'sna speuraibh 'na smàl.

A mìos lusanach, mealach,
Feurach, failleanach blà;
'S è gu gucagach, duilleach,
Luachrach, dìtheanach, lurach,
Beachach, seilleineach, dearcach,
Cùbhrai, dealtach, tròm, tlà;
'S i mar chuirneinin daimein,
A Bhratach bhaoisgeil air làr.

'S moch bhios Phœbus ag òradh,
Ceap nam mor-chruach, 's nam beann;
'S bithidh san uair sin le sòlas,
Gach eun binn-fhoclach, boidheach,
Ceuma mear-bhuillean ceòlar,
Feadh phreas, ògan, a's chrann;
A choruil chuirteach gun sgreadan,
Aig pòr is beadurraich greann.

'S an àm tighinn do'n fheasgar,
  Co'-fhreagra'n aon àm,
Ni iad co-sheirm, shèimh, fhallain,
  Gu bileach, binn-ghobach, alloil,
A' seinn gu lù-chleasach, daingean,
  A' measg ùr-mheangean nan càrn,
'S iad fein a beiceil gu foirmeil,
  Le toirm nan organ gun mheang.

Bi'dh gach creutair ga laigid,
  Dol le suigeart do'n choill;
Bi'dh an dreathain gu balcant,
  Foirmeil, talcorra bagont,
Sìor chuir fàilt air a mhaduinn,
  Le rifeid mhaisich, bhuig, bhinn,
Agus ròbin da bhèusadh,
  Air a ghèig os a chinn.

Gur glan gaill-fheadain richeard,
  A' sèinn nan cuislinnin grinn,
Am bàrr nam bilichean blàthor,
  'S an dosna lom-dharag àrda,
Bhiodh 's na glacagaibh fàsaich,
  Is cùbhrai fàile nam fìon;
Le d'phuirt thriolonta shiulbhlach,
  A phronnar lùthor le dìon.

Sud na puirt is glan gearradh,
  'S is ro-ealanta roinn,
Chuireadh m' inntinn gu beadra,
  Clia-lu t-fheadain m 'an eadra,
'N am do'n chrodh bhi gan leigeadh,
  An innis bheitir sa choill;
'S tu d' leig air baideal ri cion'ar,
  'An grianan aon-chosach croinn.

Bi'dh bradan seang'ar an fhìor-uisg,
  Gu brisg slinn-leumnach luath,
Nam buidhnibh tàr-ghealach lannach,
  Gu h-iteach dearg-bhallach earrach,
Le shoillsin airgid d'a earradh,
  'S mion-bhreac lannaireach tuar,
'S è fein gu crom-ghobach ullamh,
  Ceapa chuileag le cluain.

A bhealtuin bhog, bhailceach, ghrianach,
  Lònach, lianach m'a ghràn,
Bhainneach, fhion-mheagach, nachdrach,
  Othanach, loinideach, chuachach,
Ghruthach, shlamanach, mhiosrach,
  Mhiodrach, mhiosganach, làn,
Uanach, mheannach, mhaoineach,
  Bhocach, mhaoisleach, làn àil.

O! 's fior èibhinn r'a chluinntinn,
  Fann-gheum laoigh ann sa chrò;
Gu h-ùrail, mion-bhallach, àluinn,
  Druim-fihionn, gearr-fhionnach, fàili,
Ceann-fhionn, colg-rosgach, cluas-dearg,
  Tarr-gheal, guaineiseach òg,
Gu mogach, bod-ladhrach, fàs'or,
  'S è leum ri bàirich nam bò!

A shobhrach gheal-bhui nam bruachag,
  Gur fann-gheal snuagh 'or do ghnùis!
Chinneas badanach, cluasach,
  Mao'-mhìn, bagonta, luaineach,
Gur tu ròs is fearr cruadal,
  A ni gluasad a h-ùir;
Bi'dh tu t-èididh as t-earrach,
  'S càch ri folach an sùl.

'S cubhrai fàile do mhuineil
  A chrios-cho'-chu'-luinn nan carn!
Na d' chruinn bhabuidean rìobhach,
  Lòineach, fhad-luirgneach, sgiamhach,
Na d' thuim ghiobagach, dhreach-mhìn,
  Bhàr-bhui, chas-ùrlach, àrd;
Timchioll thulmanan dìomhair,
  M' am bi 'm biadh-ìonan a' fàs.

'S gum bi froinisean boisgeil,
  A thilgeas foineal n' as leoir,
Air gach lù-ghort do neonain,
  'S do bharraibh shaimirean lòthar;
Mar sin is leasaichean solleir,
  De dh' fheada-coille nan còs,
Timchioll bhoganan loinneil,
  Is tric an Eilid d'an còir.

Nis trèigi 'n coileach a ghucag,
  'S caitein brucach nan craobh;
'S theid gu mullach nan sliabh-chnochd,
  Le chirc-ghearr-ghobaich riabhaich;
'S bith'd a' suireadh gu cùirteil,
  'Am pillibh cùl-ghorma fraoich,
'S ise freagra le tùchan,
  (Pihuhù tha thu faoin).

A choilich chraobhaich nan gear-sgiath,
  'S nam falluinne dui,
Tha dubh is geal air a mheasga,
  Gu ro-oirdheirc a d' itich;
Muineal lainnearach, sgipi,
  Uaine slios-mhin, 's tric cròm;
Gob nam pòncanan milis,
  Nach faict a' sile nan rònn.

Sud an turaraich ghlan, loinneil,
  Is àirde coilleag air tòm,
'S iad ri bururus seamh ceutach,
  Ann am feasgar bog ceutain,
Am bannal geal-sgiortach, uchd-ruadh,
  Mala ruiteach, chaol, chrom;
'S iad gu uchd-àrdach, earr-gheal,
  Ghriann dhearr-sgni, dhruim-dhonn.

---

## ORAN A GHEAMHRUIDH.

*Air fonn*—"Tweed-side."

(Le Alastoir Macdhomhnuill.)

Tharruing grian, righ nam planad 's nan reull,
Gu sign chancer diciadoin gu beachd,
A riaghlas cothrom m'an criochnaich e thriall
Da-mhios-deug na bliadhna ma seach;
Ach gur h-e 'n dara di-sathairn na dhéigh,
A ghrian-stad-shamhruidh, aon-deug, an là 's faid;
'S an sin tiunndaidh e chùrsa gu sèimh,
Gu seas-ghrian a gheamhruidh gun stad.

'S o dh'imich e nis uainn m 'an cuairt,
Gum bi fuachd oirn m' am pill e air ais;
Bi'dh gach là dol an giorrad gu feum,
'S gach oidhche ga réir dol am fad;
Sruthaidh luibhean, a's coill, agus feur,
'Na fais-bheotha crion-éugaidh iad as;
Teichidh 'n snothach gu freumhach nan crann,
Sùighidh 'n glaodhan an sùgh-bheatha steach.

Seachdaidh geugan glan cùbhraidh nan crann,
Bha 's an t-samhradh trom-stràchdta le meas;
Gun tòrr-leum an toradh gu lar,
'S gun sgriosar am bar bharr gach lios:
Guilidh feadain, a's creachain nam beann,
Sruthain chriostail nan gleann le trom sprochd,
Caoi nam fuaran ri meacuinn gun cluinn,
Deoch shunnta nam maoisleach 's nam boc.

Luidhidh bron air an talamh gu leir,
Gun aognaich na sleibhtean 's na cnoichd;
Grad dhubhaidh caoin-uachdar nam blar,
Fàl rùisgte, 's iad fàillinneach bochd.
Na h-eoin bhuchallach, bhreac'-iteach, ghrinn,
Sheinneadh basganta, binn am barr dhos;
Gun d-theid a ghlas-ghuib air am beul,
Gun bhodha, gun teud, 's iad nan tosd.

Sguiridh bùirdisich sgiathach nan speur,
D'an ceileiribh grianach car greis;
Cha seinn iad sa mhaduinn gu h-àrd,
No feas gairean-cràbhach sa phreas:
Codal clùthor gun dean anns gach còs,
Gabhail fas gaidh am frògaibh nan creag;
'Siad ag ionntrainn nan gathannan blàth
Bhiodh ri dealradh o sgàile do theas.

Cuirear daltachan srian-bhuidh nan ròs
Bharr mìn chioch nan òr-dhìthean beag;
'S ionann gucagach lili nan lòn,
Nam flùran, 's gheal neoinein nan eug;
Cha deòghlar le beachaibh nam bruach,
Cròdhaidh fuarrachd car cuairt iad nan sgeap;
'S cha mhò chruinnicheas seillein a mhàl,
'S thar gheal-ùr-ròschrann gàraidh cha streap.

Tearnaidh bradan, a's sgadan, 's gach iasg,
O t-iarguinn gu fior-ghrunnd nan loch;
'S gum fan anns an aigean dubh-dhonn,
Ann an doimhneachd nam fonn a's nan slochd,
Na bric tharra-ghealach, ear-ghoblach shliom,
Leumadh mearrdha ri usgraichibh chop,
Nan cairtealaibh geamhruidh gun tamh,
Meirbh, samhach, o thamh thu fo 'n ghlob.

Chas a's ghreannaich gach tulaich, 's gach tom,
'S dòite lom chinn gach fireach, 's gach glac;
Gun d'-òdh'raich na sìtheanan feoir,
Bu luiseineach feoirneanach brat:
Thiormaich monai 'nean, 's ruadhaich gach fonn,
Bheuchd an fhairge 's ro thonn-ghreannach gart;
'S gun sgreitich an dùdlachd gach long,
'S theid an càbhlach nan long-phort a steach.

Neulaich pàircean a's miodair gu bàs,
Thuit gach fàsach, 's gach àite fo bhruid;
Chiaraich monadh nan iosal 's nan àrd,
Theirig dathanan gràs'or gach luig:
Dh' fhalbh am fàile bha taitneach, 's am fonn,
Dh' fhalbh am maise bhàr lombair gach buig;
Chaidh an eunlaidh gu caoithearan truagh,
Uiseag, smeorach, a's cuach, agus druid.

A fhraoich bhadanaich, ghaganaich, ùir,
D' am b' ola 's d' am b' fhùdar a mhil;
B' i bhlàth-ghrian do thàbhachd 's gach uair,
Gu giullachd do ghruaige le sgil:
'S a mhaduinn iuchair 'n uair bhaoisgeadh a gnùis
Air bhuidhinnin driùchdach nan dril,
B' fhior chùbhraidh, 's gum b' èibhinn an smùid,
So dh' éireadh bhàr chùirnein gach bil.

Gun do theirig sùgh talmhuinn nam bruach,
Dh' fhalbh an cnuasachd le'n trom-lùbadh slait;
Thuit an t-ubhall, an t-siris, 'sa pheur,
Chuireadh bodha air a ghéig anns a bhad.
Dh' fhalbh am bainne o'n eallach air chùl,
Ma 'm bi leanaba ri ciùcharan bochd,
'S gum pill a ghrian gu sign Thaurus nam buadh,
'S treun a bhuadhaicheas fuachd agus gort.

Theid a ghrian air a turus m'an cuairt,
Do thròpic Chapricorn ghruamaich gun stad,
O'n tig geal-shìon chruinn mheallanach luath,
Bheir air mullach nan cuairteagan sad;
Thig tein'-athair, thig toirinn na dhéigh,
Thig gaillean, thig eireadh nach lag,
'S cinnidh uisge na ghlaineachaibh cruaidh,
'S na ghlas-leugaibh, mìn, fuar-licneach rag.

Am mios nuarranda, garbh-fhrasach, dorch,
Shneachdach, cholgorra, stoirm-shionach bith,
Dh' isleach, dhall-churach, chathach, fliuch, chruaidh,
Bhiorach, bhugharra, 's luath-ghaothach cith,
Dheitheach, liath-reotach, ghlib-shleamhuin ghairbh,
Chuireas sgiopairean fairge nan ruith,
Fhliuichnich, fhùntuinneach, ghuineach gun tlàs,
Cuiridh t-anail gach càileachd air chrith.

Am mios cratanach, casadach, lom,
A bhios trom air an t-sonn-brochan dubh;
Churraiceach, chasagach, lachdunn a's dhonn,
Brisneach, stocainneach, chom-chochlach, thiugh;
Bhrògach, mhiotagach, pheiteagach bhàn,
Imeach, aranach, chàiseach gun ghruth;
Le'm miann bruthaiste, mart-fheoil, a's càl,
'S ma bhios blàth na dean tàir air gnè stuth.

Am mios bratagach, toiteineach sògh,
Ghionach, stròghail, fhior gheocail gu muic,
Liteach, làganach, chabaisteach chorr,
Phoiteach, ròmasach, ròiceil gu sult.
'S an taobh a muigh ged a thugh sinn ar còm,
Air an àile gheur-tholltach gun tlùs;
'S faodar dram òl mar lìnnige cléibh,
A ghrad thadas tein'-eibhinn san uchd.

Bi'dh greann dubh air cuid mhor de'n Roinneorp
O lagaich sgiamh òrdha do theas;
Do sholus bu shòlas ro mhòr,
Ar fradharc 's ar lochrann geal deas;
Ach an uair a thig e gu geimnidh a rìs,
'S a lannair 's gach rioghachd gun cuir,
'S buidhe soillsein nan coireiu 's nan meall,
'S riochdail fiamh nan òr-mheall air a mhuir.

Theid gach salmadoir ball-mhaiseach ùr
An crannaig chùbhrai chraobh-dhlù-dhuillich chais,
Le'n ceol fein a seinn hymns 's a' toirt cliu,
Chionn a phlanaids' a chùrsadh air ais.
Gum bi còisir air leth anns gach géig,
An dasgaibh éibhinn air réidh-shlios nan slat;
A' toirt lag iobairt le'n ceileir d'an triath,
Air chaol chorraibh an sgiath anns gach glaichd.

Cha bhi creutair fo chupan nan speur
'N sin nach tiunntai ri speurad, 's ri 'n dreach;
'S gun toir Phœbus le buadhaibh a bhlàis
Anam-fàs doibh a's càileachdain ceart;
'S ni iad ais-éirigh choitchionn o'n uaigh,
Far 'n do mheataich am fuachd iad a steach;
'S deir iad guileag dora-h-idola-h-ann,
Dh' fhalbh an geamhradh, 's tha'n sàmhradh air teachd.

## ORAN AN T-SAMHRUIDH.

(Le D. Mac-an-t-saoir).

Nuair thig an Samhra' geugach oirn,
  Theid sian nan speur o'n ghruamaiche,
Thig tlus is blàs is aoibhneas. Theid
  Gach mi g'a reir am buadhalachd,
Thig feart le neart na greine oirn,
  Ni'n saoghal gu leir a chuartachadh;
Thig teas o slios 'nuair dh' éir'eas i
  Ni feum 's cha treigear uainne e

Bi'dh pòr ann an tìr ghràiseirean,
  Chur sil ann san tim ghnàthaicht;
A'toirt bridh as an ùir nádurra;
  O'n bhlàr g'a bhàrr a ghluaiseas e.
Gu reachdmhor, breac, neo fhailleanach,
  Trom chuinlionach garbh ghráineanach,
Gu diasach, riathach, càilleanach,
  Gu biadhchar, làn 'nuair bhuainear e

'Sglan fàileadh nan geug liòmhora,
  Mu ghárradh nan sèud lion'ara,
Am biodh àileagain gle riamhacha
  Le blàs a' sior-chuir snuadh orra.
Gu h-ùbhlach, peurach, fiogusach,
  Glan, brioghmhor, diomhair, guaimeiseach
Gach sràid is 'áillidh grìneachan,
  Mar phèalas Righ r'an cuartachadh.

'Sro-ghreannar gach gleann fior-mhonaidh,
  Cur riomhaigh ghrinn an uachdar air;
Gach lus le bhàr cho-'mhior'ailteach,
  A' fàs fuidh mhile suaicheantas;
Gu duilleach, lurach, dìtheanach,
  Glan, riomhach, lionmhor, cuaicheanach,
Gu ropach, dosach, mísleanach,
  Gu millteachail, mìn-uainealach.

Bidh fonn air gach neach nàdurra,
  Bhi sealltuin gach ni gnàthaichte;
Am blàr lom a' cur dreach fàsaich air,
  Gach là 'cur stràchd reo-thruaillidh air,
Gu molach torach, càtuineach,
  Gu craobhach, cràsgach, cruasachdach,
Gu h-ùrar, dù-ghorm, àileanta,
  Le frasa blàtha bruaidleanach.

Bi'dh gach fri gu liontach, feurach; 's theid
  Na fèidh 'nan èididh shuaicheanta,
Gu h-uallach, binneach, ceumannach,
  Grad-leumanach, bior-chluaiseanach,
Gu cròcach, caprach, céir-ghealach,
  Gun mangach, eangach, eildeagach,
'Gan grianadh sa mhios cheíteanach,
  Air slios an t-sléibh man cuartaich iad.

Bi'dh laogh ri taobh gach aighe dhiubh,
  'Nan luidhe mar is còir dhoibh; bi'dh
Gach damh is manng cho aithearach,
  'Nuair thig Fill-leathan-róid orra;
Bu tuille lòin is saoghail,
  Do gach neach a ghabhadh gaol orra,
Bhi tric ag amharc caol orra,
  Is ag éis-deachd gaoir an crònanaich.

Bi'dh maoisleach a chinn ghuanaich,
  A cur dreach is snuadh is tuar orra,
'Si tilgeadh cuilg a' gheamhraidh,
  A chuir gurt a's greann a's fuachd orra.
O'n thainig blàthas an t-Samhraidh oirn,
  Cuiridh ise mànntal ruadh orra,
'Stha inntin ghrinn g'a reir aice,
  Gu fallain, feitheach, fuasgailteach.

Bi'dh am minnein ùrar meanbh-bhallach,
  Gros tioram air a ghnùis bu sgeinmeile;
Gu mireineach, lùthar, anmadail,
  Re slinnein na h-earb' an guailleachan
Bu chlis feadh pris mu anmoch iad,
  Gu tric fo iochd nam mean'-chuileag,
Gu sgrideil, gibeach, gearr-mhasach,
  An sliochd gan ainm na ruaghagan.

Bi'dh gach creutair faillinneach,
  A bha greis ann càs na fuaralachd,
A togail ann cinn gu h-àbhachdach,
  O'n a thainig blàths le buaidh orra,
Na h-eoin sa phonnc am b'abhaist doibh
  Gu ceolmhar, fonnar, failteachail;
Feadh phreas a's thom ri gàirdeachas,
  Gun chàs a dh' fhàgadh truaillidh iad.

'Sneo thruaillidh am por lionmhor ud,
  'Sgur spéiseil grinn a ghluaiseas iad,
Le'm beus a 'seinn mar fhìleirean,
  Gur h-aoibhinn binn re m' chluasaibh iad,
'S glan luinneagach, fior inntineach,
  A' chànmhain chinn thig uatha san;
'S iad gobach, sgiathach, circineach,
  Gu h-iteach, dionach, cluaineiseach,

Bi'dh an coileach le thorman tùchanach,
  Air chnocana gorm a dùrdanaich,
Puirt fhileanta, cheolmhor, shiubhlacha,
  Le ribheid a' dlú-chur seoil orra,
Gob crom nam ponnca lùthora,
  'Sa chneas le dreach air a dhùblacha'
Gu slios dubh, girt-gheal, úr bhallach,
  'Sdá chirc a sùgradh boidheach ris.

Thig a chuag sa' mhios chéitein oirn,
  'Sbi 'dh 'n uiseag, na séuchdan comhladh ris
'San dreathan a gleusadh sheannsoirean,
  Air a ghéig a's àird'a mhòthuicheas e.
Bi'dh choill gu leir 'sna gleanntaichibh,
  Air chrathadh le h-aoibhneas canntaireachd,
Aig fuaim a chuanail cheannsalaich
  Feadh phreas, a's chrann, a's òganan.

Na doireachan coill, bu diomhaire,
  'Sna croinn mun iadh na smeoraichean,
Theid gach craobh an ciatoichead,
  Bi'dh coachladh fiamh a's neoil orra;
Gu meanganach, direach, sniomhanach,
  Theid cridhe nam friamh ann sóghaireachd,
Le trusgan úr g'a mhiadachadh,
  Bar-guc air mhiaraibh nòsara.

Bi'dh am beatha gu cuisleach, fiùranach,
  Gu failleanach, slatach, úr-fhasach;
Thig snothach, fuidh 'n chairt a's drùísealachd,
  Bi'dh duilleach is rùsg mar chomdach air:
Le bruthainn theid brigh na dúslaing ann,
  Am barrach dlúth nan óganan,
Gu pluireineach, caoin, mao'-bhlasda,
  Mo roghainn de shnaoisean sròine e.

'Sa bhiolaire luidneach, shliom-chluasach,
  Ghlas, chruinn-cheannach, chaoin, ghormneulach,
Is i fas glan, uchd-ard, gilmeineach,
  Fuidh barr-geal, iomlan, sonraicht;
Air ghlaic, bu taitneach cearmanta,
  Le seamragaibh 's le neoineanaibh,
'Sgach lus a dh' fhaodainn ainmeachadh,
  Cuir anbharra dreach boidhchead air.

Gur badanach, caoineil, míleanta,
  Cruinn, mopach, mín-chruthach, mongoineach,
Fraoch groganach, dúbh-dhonn grís dearg
  Barr cluigeanach, sinteach, gorm-bhileach;
Gu dosach, gasach, uain-neulach,
  Gu cluthor, cluaineach, tolmagach;
'Sa mhil na fúdar gruaige dha,
  'Ga chumail suas an spòrsalachd.

'Si gruag an deataich riomhaich i,
  'Smór a brìgh 's is lionmhor buaidh orra;
Ceir-bheach nan sgeap a cinntinn orr;
  Seillein breac feadh tuim 'ga chnuasachd sud,
Gu cianail, tiomhadh, srann aige,
  Air bharr nam meas a' dranndanach,
Bhiodh miann bhan og a's bhan-tighearnan
  'Na fhárdaich ghreannar, ghuamaisich.

Is é gu striteach, riathach, ciar-cheannach,
  Breac, buidh, stiallach, srian-bhallach,
Gobach, dubhanach, riasgach, iargalta,
  Ri gniomh gu dian mar thuathanch;
Gu sùrdail, grunndail, dianadach,
  Neo-dhiomhanach'na uaireinean,
'Se 'faile lusan fiadhaiche
  Bhios aige bhiadh' sa thuarasdal.

Gach táin is àirde chruinnicheas,
  Do'n áirigh uile ghluaiseas iad;
Thig blioc is dàir gun uireasbhuidh,
  Craobh árd air cuman gruagaiche;
Na h-aighean is óige làidire,
  Nach d' fhiosraich tra' nam buaraichean,
Bi'dh luinneag aig righbhin chùl duinn, doibh
  'Gam brìodal ciuin le duanagaibh.

'S fior ionmhuin mu thra' nòine,
  Na laoigh oga chòir na buaile sin,
Gu tarra-gheal, ball-bhreac, bòtainneach,
  Sgiathach, druim-fhionn, sròin-fhionn, guaillinneach
Is iad gu lìth-dhonn, ciar-dhubh, càraideach,
  Buidh, grìs-fhionn, crà-dhearg, suaichionta,
Seang, sliosara direach, sàr chumpach,
  Mìn, sliogta, barr an suanaiche.

Bi'dh foirm is colg air creutairean,
  Gu stoirmeil, gleust 'g ath-nuadhachadh;
Le forgan torchuirt feudalach,
  An treud 'san spreidh, 'sam buachaille;
An gleann, barrach, bileach, réidhleanach,
  Creamh, raineach, reisg is luachaireach,
'Se caoin, cannach, min-chruthach ceutach,
  Fireach, sleibhteach, feurach, fuaranach.

Bi'dh mionntain, camomhil 's sòghraichean,
  Geur-bhileach, lònach, luasganach,
Cathair thalamhonta's carbhin chròc-cheannach
  Gharg, amlach, romach, chluas-bhiorach,
Suthan làir, a's fàile ghròiseidean
  Lan liligh 's rósa cuaicheanach,
Is clann-bheug a trusa' leòlaichean,
  Buain chòrr ann còs nam bruachagan.

Bi'dh'm blár fo strachd le ùraireachd,
  Oidhch' iuchair bhrùinneach, cheo-banach
Gach sràbh sa barr air lúbadh orra,
  Le cud-throm an drùchd's le lòdalachd,
'Na phaideirean lionmhor, curnaineach
  Gu brioghmhor, súghmhor, sòlasach;
Cuiridh ghrian gu dian 'na smúidibh è
  Le fiamh agnùis san òg-mhaduinn.

'Nuair a dhearsas a gnuis bhaoisgeil,
  Gu fial, flathail, fiamh, geal, caoineil oirn,
Thig maitheas a's gniomh le saibhireachd,
  Chuir loinn air an Roinn-eorpa so;
Le aoibhneas gréine soillseachadh;
  Air an speur gu reith a spaoileas i,
Chuir an céill gach feum a rinn i dhuinn,
  G'a fhoillseachdh 's ga mhòideachadh.

---

## ORAN DO MHAC MHIC AILEIN, A MARBHADH AM BLIADHNA 1715;

(Le Jain dubh Mac Jain Mhic Ailein).

A bhliadhna gus an Aimsir so,
  Gu'm b' fhoirmeil sinn an Ormaic leat,
'N cuirt an leoghuinn mhearcas-aich,
  Ge fear-dhalach sneo-mhor-dhalach,
Ge smachdail, reachdail calmar'thu,
  'S neo ainmeineach ge morchuiseach,
A m bèul o m blasd' thig argumaid,
  'S tu dhearbhadh le ceart eòlas i.

Gur è fhad 's o'n dh' fhalbh thu uainn,
Dh' fhag aimcheisteach an comhnaidh sinn,
Gu'm b' fhearr leinn thu bhi sealgaireachd,
Air thalamh garbh na Mor-thìre,
Thu fein 's do bhuidheann anmuinneach,
Na n èireadh feargachd fòdhasan,
Bhiodh sunntach luthor armcliseach,
Sluagh garbh-bhuilleach garg comhragach.

Gu'm bi sud a gheala-bhratach,
'S neo-chearbach an tus coimh stri 'i
Tha chuis ud ar a dhearbhadh leibh,
Aig ro mhead fearrdha 's crodhalachd,
A liuthad oigf hear barcaideach,
A bhuaileadh tailm le 'n stroic-lannabh,
O sheile ghlas na'n geal-bhradan,
Gu h-ionbhear gainmheich Mor-thire.

Tha Cana's Eig a' geilleachduinn,
Do 'n treunn fhear ud mar uachdaran
O'n 's ann leats dh' eiris iad,
Dean fèin gach treud dhiu' bhuachailleachd,
An fhiuidh ghasta thrèaubhach sin,
Nach leabhar beairtean truaillidh leo,
An laochraidh thaitneach gheurlannach,
A theid air ghleus gu fuathasach.

A Uibhist thig na ceudan ort,
Fir bheur a reubadh chuantinean,
Nach gabhadh sgreamh no deistinn,
Roìmh fhrasan geur a cruaidh-shneachda,
Uair mhaslaidh riamh cho d èrich dhuibh.
An lath ar feum no cruaidh-chuise,
Gu cneadhach, lotach, bèumunnach,
Gu fuilteach creuchdach luath-lamhach.

'S mor a bhuaidh 's na tìolaicin,
'S an inntin ata fuaìte riut,
Tha gradh gach duine chi thu ort,
Cha'n eoil dhamh fhin fear fuatha dhuit,
Fear sgipidh, measail, firinneach,
Fear siobhalt, seamh, lan suaircis thu,
Fear suntach, muirneach, briodalach,
Sar chùirteir gun ghniomh buatharadh.

Fear borb ro gharg doi-dhio-choisgt thu,
Na'n eireadh stri no tuasaid ort,
Do bhuirb ri t fheirg gu miadachadh,
'S tu 'n leoghunn neimhneach, buan-thosgach,
Mar bhuinue reothairt fior bhras thu,
Mar thuinn ri tir a bualadh, thu
Mar bhar na lafrach sior-loisgeach,
'S tu an Dreagan ri linn cruaidh-chogaidh.

Mo chionsa an t-armunn priseil ud,
Mo sheobhag fior ghlan uasal thu,
An onoir ghleidh do shinsearachd,
'S e miad an gniomh a fhuair dhoibh i,
Gu'n d' fhag iad daingeann sgriobht agad
Fui' laimh an Riogh le shuaicheantas,
Bhi 't ard fhear coimhead dilis air,
'N uai dh' fhas an rioghachd tuaishreapach.

Gur a glan na friomhaichean,
'S an fhion-fhuil as'n do bhuaineadh thu,
Mo Raonullach bras mileanta,
Cruaidh cinnteach do mhein-cruadhach thu,
Ar caraig dhaingeann dhilis thu,
Cho'n ann gun stri' theid gluasad ort,
Ar ceannbheairt's ar sgiath dhidinn thu,
'S ar cloidheamh direach buan-sheasbhach.

Bu bhlath an am na fiochaimh thu,
'S bu phriseil ma d' dhaoin uaisle thu,
Air mhiad 's ga 'n cosg thu chisean ris,
Cha 'n fhaiceadh dith air tuathanach,
Do bhann-traichean 's do dhileachdain,
Gur h e do ni sa dh' fhuasgladh orra,
Deanamaid urnaidh dhicheallach,
Gu'n cumadh criossd a suas dhuinn thu.

---

## MARBRANN DO 'N MHAC MHIC AILEIN CHEU'NA LEIS AN AOS-DÀNA.

Bhliadhna leuma d' ar milleadh'
An coig-deug 's a mìl' eile,
'S na seachd cèud a rinn imtheachd,
Chaill sinn ùr-ros ar fine,
'S gèur a lèus air ar cinneadh ra'm beò.
'S gèur a lèus, &c.

Mo sgèul àir mo chràdh croidhe,
Ar triath Raonullach dlitheach,
Dh' ordaich Dia dhuinn mar thighearn'
Gu là bhrath nach dean tighin,
'S tu' 'n Inbhear-phèphri fui' ritheadh no'm bord,
'S tu 'n Inbhir-phèphri, &c.

Marcaich Suntach na m pillein,
Air èach cruidheach nach pilleadh,
Nach gabhadh cùram no giorag,
An àm dùbladh an teine,
Mo sgeul geur bha do spiorad ro mhor,
Mo sgeul geur, &c.

Cuirt 'ear aigeantach, mileant'
  Muirneach, macanta fiorghlic,
Ga n robh cleachda gach tire,
  Agus fasan gach rioghachd,
Teanga bhlasda ri inse gach sgeòil,
  Teanga bhlasda, &c.

Leoghunn tartarach meanmnach,
  'S cian 's as fad a chuaidh ainm ort,
Beul a labhradh neo-chearbach,
  Ba mhor do mheas aig fir Alba,
S thu to'irt prosnachadh calma do'n t-shlògh,
  'S tu to'irt prosnachadh, &c.

Fiuran gasda deas dealbhach,
  'S gàthan tlachdar na h Armailt,
'N uair a dh eireadh an fhearg ort,
  B' ann air ghile 's fiamh dhearg ort,
Cha run pilleadh bha meamnadh an laoich oig,
  Cha run pilleadh, &c.

Bha thu teom ann 's gach fear-ghniomh,
  Bu tu sgiobair na fairge,
Re la cas 's i tighin gailbheach,
  'N uair a dheireadh i garbh ort,
'S tu gun diobradh an t-an-bhar ma bòrd.
  'S tu gun diobradh, &c.

'N àm siubhail a gharbhlaich,
  Bu tu tagha an t-sealgair,
As do laimh bu mhor earbsa,
  Air an fhiagh ba tu 'n cealgair,
'S tu roinn gaoith agus talmhuinn mu shroin,
  'S tu roinn gaoith, &c.

Oirne dh' iomaich an fuathas,
An sgriob so thainig o thuath oirn,
Tha ar càbail air fuasgladh,
Chuaidh ar n eir-thire a sguabadh,
A's sinn mar chuileinean cuaine gun treoir,
A's sinn mar chuileinean, &c.

Chaill sinn reull na'n dualun,
Chuaidh ar riaghailt a ghluasad,
Ar cairt-iuil air falbh uainne,
Bhrist ar stiuir; mo cheud truaighe,
Sinn mar luing ann an cuan 's i gun seol,
Sinn mar luing, &c.

Sinn mar lìnne gun mhàthair,
Mar thrèud gun bhuachaill gnàthaicht,
Sinn fuidh bhruid aig ar nàmhaid,
H-uile fear a' to 'irt tàir dhuinn,
'S na coin luirg gach aon là air ar tòir,
'S na coin luirg, &c.

Dhuinn 's neo-shubhach an geamhradh,
An ruaig thug sinn gu galtachd,
Cha bu bhuannachd ach call dhuinn,
Nios mar cholainn gun cheann sinn,
O rinn Raonull a's t-samhradh uainn falbh,
O rinn Raonull, &c.

A ghnùis a b' àillidh ra sireadh,
An t sùil ba bhlaidhe gun tioma,
An leoghunn àrd air dheagh-oilein,
'Nach do chuir ùigh an gniomh foilleil,
Ach an rìoghalachd shoilleir gun leòn,
Ach an rìoghalachd, &c.

'S oil leam càradh do cheile,
  'S bean na h-aonar a' d' dhèigh i,
'N dèigh a sgaradh o cèud-ghradh,
  Mhic ic Ailein o'n dheug u,
Fhir a leanadh an fhèist mar bu choir,
  Fhir a leanadh, &c.

Ach fhir thug Maois as an Eaphaid,
  'S a sgoilt a mhuir na clar rèith dhoibh,
Thug an triur as an èiginn,
  O bhi dathadh an creuchdan
A riogh na'n rìogh na leig èag-coir da'r còir,
  A riogh na'n rìogh, &c.

---

## MARBHRANN MHIC-'IC-AILEIN, LE NIALL MAC MHUIRICH CEU'NA.

Och a mhuire mo dhunaidh,
  Thu bhi' ad shìneadh air t-uilinn,
'N tigh mòr mhorair Drumad,
  Gun ar dùil re d' theachd tuille.
Le failte na le furan,
  Dh' fhios na dùcha da'm buineadh,
A charadh jarla choig Ullaidh,
  'S goirt le ceannard fir Mhuile do dhìol,
'S goirt le ceannard, &c.

Dh' fhalbh Domhnull na'n Domhnull,
  'S an Raonull a b'òige,
'S mac-'ic Alastair Chnòideart,
  Fear na misniche mòire,

Dh' fheuch am beireadh iad beò ort,
  Cha ro'n sud dhoibh ach goraich,
Feum cho rabh dhoibh na'n tòireachd,
  'S ann a fhuair iad do chomhradh gun chìd,
'S ann a fhuair iad, &c.

Mo chreach mhor mar a thachair,
  'S è chuir tur stad air m' aiteas,
T' fhuil mhoralach reachdar,
  Bhi' air bócadh ad chraichdean,
Gun seol air a casgadh,
  Bu tu rìgh na 'm fear feachda,
A chum t-onoir is t-fhacal,
  'S cha do phill thu le gealtachd a nìos,
'S cho do phill, &c.

Mo cheist Ceandard Chlann Raonull,
  Aig am biodh na cinn-fheadhnaidh,
Na fir ur air dheagh fhaoghlum,
  Nach iaradh do'n t-saoghal,
Ach airm agus aodach,
  Le'n cuilio-bhaire caola,
Sheasadh fad air an aodainn,
  Rinn iad sud a's cha d' fhoad iad do dhion,
Rinn iad sud, &c.

'S mor gàir Ban do chinnidh,
  O'n a thòisich an iomairt
An sgeul fhuair iad chiur tiom orr,
  T' fhuil chraobhach a' sìleadh,
'S i dortadh air mhire,
  Gun seol air a pilleadh,
Ge d' tha Raonull ad ionad,
  'S mor ar call ge do chinneadh an riogh,
'S mor ar call, &c.

'S trom puthar na luaidhe,
'S goirt 's gur cuthann a bùaladh,
Nach do ruith i air t-uachdar,
'N uair a dh' iuntraich iad uath thu,
Thug do mhuintir gair cruaidh asd,
Ach 'se ordagh a fhuair iad,
Ceum air 'n aghai le cruadal,
'S a bhi leantail na ruaig air a druim,
'S a bhi leantail, &c.

Dheagh mhic Ailein mhic Iain,
Cha robh leithid do thaighe,
Ann am Breatunn re fhaighin,
Tigh mor fiughantach flathail,
'M bu mhor sugradh le h-aidhear;
Bhiodh na h-uaislean ga thathaich,
Rinn iad cuimse air dò chaitheamh,
Ann an toiseach an latha dol sios,
Ann an toiseach, &c.

'S iomad gruagach a's breideach,
Eadar Hibhist a's Sleibhte.
Chuaidh am muthadh ma d' dheibhinn,
Luidh small air nà speurabh,
Agus sneachd air na geugan,
Ghuil eanlaidh an t-sleibhe,
O'n la chual iad gun d' eug thu,
A cheaun uìdhe na'n ceud ba mhor pris,
A cheaun uidhe, &c.

Gheibhte ad bhaile ma fheasgar,
Smuid mhor 'scha b' e 'n greadan,
Fir ur agus fleas-gaich,
A' losgadh fudair le beadradh,

Cuirn a's cupaichean breaca,
  Piosan oir air an deilltreadh,
'S cho b' ann falabh a gheibht iad,
  Ach gach deoch mar ba neartaire brigh,
Ach gach deoch, &c.

'S iomad clogaid a's tàrgaid,
  Agus claidheamh cinn airgid,
Bhiodh mar coinnibh air ealachainn
  Dhomhsa b' aithne do sheanchas,
Ge do b' fharsuinn ra leanmhuinn,
  Ann an eachdraidh na h-albunn,
Raonuill oig dean beairt ainmeil,
  O'n ba dual duit a leanmhuinn mar ghniomh,
O'n ba dual, &c.

'S cha ba lothagan cliata,
  Gheibht a' d' stapuill ga 'm biathadh,
Ach eich chruidheach shrianach
  Bhiodh do mhiolchoin air iallabh,
'Siad a' feathadh ri fiaghach,
  Ann sna coireinibh riathach,
Se mo chreach nach do liath u,
  Ma 'n tainig teachdair ga d' iaraidh o'n Riogh
Ma 'd tainig, &c.

---

## LUINNEAG MHIC LEOID,

(Le ninghin Alastair Ruaidh Mhic Leoid).

'S Mi 'm shuidhe air an tulaich,
  Fo mhùlad 's fo aime-cheist,
'S mi coimhead air Ile,
  'S ann do'm iùnadh san ama so,

Bha mi uair nach do shaoil mi,
Gus 'n do chaochail air m' aimsir,
Gun tiginn an tubh so,
A dh' amharc dh' iuraidh na Scarbaidh,
I hurabh o i hoiriunn o,
I hurabh, o, i hoiriunn o,
I hurabh o, i hogaidh ho ro,
Hi ri ri rithibh ho i ag o.

Gun tiginn an tùbh so,
A dh' amharc Dhiùraidh na Scarbaidh,
Thoir mo shoraidh do'n Dùthaich,
Tha fo dhù'ar na'n garbh-bhean,
Gu Sir Tormaid ùr Allail,
Fhuair ceannas air Armailt,
'S gun caint' ann 's gach fearunn,
Gu m b' airidh fear t-ainm air,
I hurabh o, &c.

Gun caint ann 's gach fearunn,
Gum b-airidh fear't' ainm air,
Fear do cheille, 's do ghliocais,
Do mhisnich, 's do mheanmnaidh,
Do chruadail, 's do ghaisge,
Do dhreach 's do dhealbha,
Agus t-fhuil agus t-uaisle,
Cha ba shuarach ra leanmnuin,
I hurabh o, &c.

Agus t-fhuil, 's t-uaisle,
Cha ba shuarach ra leanmnuin,
Dh' fhuile dìreach Riogh Lochluinn,
B' e sud toiseach do sheanachais,

Tha do chàirdeas so-iaraidh,
  Ris gach Iarla tha 'n Albuinn,
'S ri uaislean na h-Eirinn,
  Cha bhréug ach sgéul dearbh è.
    I hurabh o, &c.

'S ri uaislean na h-Eirinn,
  Cha bhréug ach sgéul dearbh è;
A mhic an fhir chliùtich,
  Bha gu fuìghantach ainmeil,
Thug barachd an gliocas,
  Air gach Ridir bha 'n Albuinn,
Ann an cogabh 's an sìo'-chaibh,
  'S ann an dìoladh an airgid.
    I hurabh o, &c.

Ann an cogabh san sìo'-chaibh,
  'S ann an dìoladh an airgid.
'S beag an t-uineadh do mhac-sa,
  Bhi gu beachdail mor meanmnach,
Bhi gu fiughant', fial, farsaing,
  O 'n a ghlac sibh mar shealbh è,
Clann Ruairidh na 'm bratach,
  'S e mo chreach-sa na dh' fhalbh dhiu'.
    I hurabh o, &c.

Clann Ruairidh na'm bratach,
  'S e mo chreach-sa na dh' fhalbh dhiu'.
Ach an aon fhear a dh' fhuraich,
  Nior chluinnim sgeul marbh ort,
Ach fhèadail do dh fhearadh,
  Ge do gabh mi uait tearbadh,
Fhir a chuirp ba mhath cuma',
  Gun uireashuidh dealbhadh.
    I hurabh o, &c.

Fhir a chuirp is glan cuma',
Gun uireasbhuidh dealbhadh.
Croidhe farsaing, fial, fearail,
'S math thig geal agus dearg ort,
Suil ghorm 's glan sealladh,
Mar dhearcaig na talmhuinn,
Làmh ri gruaidh ruitich,
Mar mhucaig na fear-dhris,
I hurabh o, &c.

Làmh ri gruaidh ruitich,
Mar mhucaig na fear-dhris.
Fo thaga na gruaige,
Chuil dualaich, na'n cam-lub,
Gheibhte sud ann t-ardaich,
Ann càradh air ealachuinn,
Miosair a's adharc,
Agus raghuinn gach armachd.
I hurabh o, &c.

Miosair a's adharc,
Agus raghuinn gach armachd.
Agus lanntainin tana,
O'n ceannabh gu 'm bar-dhias,
Gheibht' air gach sliasaid dhiu',
Isneach a's cairbinn,
Agus iubhar cruaidh fallain,
Le'n taibhaidean cainbe.
I hurabh o, &c.

Agus iubhar cruaidh fallain,
Le 'n taibhaidean cainbe,
Cuilbheirin caola,
Air a dhaoirid ga'n ceannaicht' iad,

Glac na'n ceann liobh,
Air chuir sìos ann am balgabh,
O ite an fhir-eòin,
'S o shìoda na gaillebhinn.
I hurabh o, &c.

O itidh an fhir-eoin,
'S o shiod na gaillbhein,
Tha mo chion air a Churaidh,
Mac Mhuire chuir sealbh air,
'S e ba mhiannach le m' leanabh,
Bhi' 'm beannabh na sealga,
Gabhail aidhear na frìthe,
'S a dìreadh nan garbh-ghlachd.
I hurabh o, &c.

Gabhail aidhear na frith
'S a direadh nan garbh-ghlachd.
A leigeil na'n cuilein,
'S a furan na'n sean chon,
'S e ba deireadh do'n fhiuran ud,
Fuil thoirt air chalgabh,
Luchd na'n cèir geala;
'S na m falluinin dearga.
I hurabh o, &c.

Luchd na'n cèir geala;
'S na m falluinin dearga.
Le d' chomhlain dhaoin uaisle,
Reachadh cruaidh air an Armabh,
Luchd aithneach an lagha,
'S a chaitheamh na fairge,
'S a b' urrainn ga seòladh,
Ann sgach doigh ann san tairngte i,
I hurabh o, &c.

## DUANAG LE ALASTAIR MACDHONUILL.

*Air fonn*—Banarach dhonn a chruibh.

*An Luinneag.*

A Bhanarach dhonn a chruibh,
Chaoin a chruibh, donn a chruibh,
Cailin deas donn a chruibh,
Cuachag an fhasaich.

A Bhanarach mhìogach,
'S è do ghaol thug fo chis mi,
'S math thig làmhuinnin sìoda,
Air do mhin-bhosan bàna.
A Bhanarach, &c.

'S mor bu bhinne a bhi t-èsteachd,
'N àm bhi bleoghun na spreidhe;
No'n smeòrach 'sa chèitein,
'M bar gèig ann am fas-choill,
A Bhanarach, &c.

'Nuair a sheinneadh tu' choilleag,
A' leigeil mart ann an coillidh,
Thàladh eanlaidh gach doire,
Dh' èisteachd coiriull do mhànrain.
A Bhanarach, &c.

Ceòl farasda, fir-bhinn,
Fonnar, faramach, dìonach,
A sheinn an Cailin donn fineallt',
Bheireadh biogadh air m' airnean.
A Bhanarach, &c.

Ge do b' fhonnar an fhiùghall;
  'S a teudan an ritheadh,
'S è bheireadh dansa air gach criodhe;
  Ceol nighin na h-Airidh.
      A Bhanarach, &c.

Tha deirg' agus gile,
  A' gleachd ann gruaidhean na Finne;[1]
Beul mìn mar an t-shirist,
  Da milis thig gaire.
      A Bhanarach, &c.

Dèud snasta na rìoghuinn,
  Snaite, cruinne mar na dìsnin'
Gur h i an donn-a-gheal-ghlan smideach,
  'S ro mhìg shuileach fàilte.
      A Bhanarach, &c.

Chuireadh maill' air do lèirsinn
  Ann a maduinn driuchd cheiteoin,
Na gathanan greine
  Thig o teudchul cas fàineach.
      A Bhanarach, &c.

'S ciatach nuallan na gruagaich,
  Ri bleoghun cruibh ghùaill-fhinn,
A toirt torman air cuachaig,
  'S bothar fhuaim aig a clàrabh.
      A Bhanarach, &c.

'S taitneach siubhal a cuailein,
  Ga chrathadh mu cluasabh,
A' toirt muigh' air Seist-luachrach,[2]
  'N tigh-buaile, 'n gleann fasaich.
      A Bhanarach, &c.

[1] The Fair One. [2] A bed of rushes.

A muineal geal bòidheach,
  Mu'n iathadh an t-òmar,
A dhath fèin air gach seòrsa,
  Chìt' a dortadh tre bràghad.
    A Bhanarach, &c.

Da mhaoth bhois bu ghrinne,
  Fui' 'n dà ghairdein bu ghile,
'Nuair shint iad ga h-inealt',
  Gu sinin cruibh fhàsgadh.
    A Bhanarach, &c.

Gu'm ba mhòthar mo bhead'rach,
  Teachd do'n bhuaile mu eadradh,
Seamh sult-chorpach beitir,
  'S buarach greasadh an àlaich.
    A Bhanarach, &c.

Glac-gheal ab'àrd gleothar,
  A' stealladh bainne 'n cuaich bhleoghean,
A' seinn na'n luinneag bog sheòthach,
  A' togail cobhar ri Blarich.
    A Bhanarach, &c.

'Nuair a thogadh tu bhuarach,
  Cuach a's curasan na buaile,
B' ao-coltach do ghluasad,
  Ri guanaig na sraide.
    A Bhanarach, &c.

## DIOMOLADH NA SEAN AOIS LE IAIN MAC CODRUM, AM BARD UISTEACH.

*Air fonn*—"The Pearl of the Irish Nation."

Cha tog mise fonn, cha'n eirich e leam,
Tha m' aigne ro throm fudh easlain';
Tha 'n cridhe tha nam chom mar chloich 's i na deann,
'Si tuiteam le gleann, 's cha 'n eirich;
Tha 'n gaisgeach nach tiom rium a' cogadh, 's a' stri,
Cha 'n urra mi chaoidh bhi reidh ris;
Oir is treis' e na sinn, theid leisan ar claiodh,
'S cha teasairg aon ni fudh 'n ghrein sinn.

'S cuis thùrsa gu dearbh bhi 'g ionndrain na d' fhalbh,
Ar cruthachd, ar dealbh, 'sar 'n eugasg,
Ar spionna, 'sar neart, ar cumadh, 'sar dreach,
Ar cùr an am gleachd', a's streupa:
Mar a sgaoileas an ceo air aodain an fheoir,
'S a chaochaileas na neoil sna spèuran,
Tha 'n aois a' teachd oirn cumhach, caointeach, làn bròin,
'S neo-shaothaireach ri leon an te ud.

Aois chasadach gharbh, cheann-trom, chadalach, bhalbh,
Ann an ion 's a bhi marbh gun nearta;
Cha ghluais thu ach màll, agus cuaill' ann do laimh,
Dol mu'n cuairt air gach àlt, a's fèithe;
Cha chuir thu gu brath, 's cha chumha dhuit e
Geall ruidh, na snaimh, na leìme,
Ach fiabhras, a's cradh ga d' iaraidh gu bàs,
Na 's lionmhoir' na pláigh na h-Eiphit.

Aois chionail ro bhochd, ri caoidh na rug ort,
Diombrioghail gun toirt, gun spèis thu;
Do luchd comuinn, a's gaoil fudh chomhairc an aoig,
Gun air comas a haon diu eirigh;

D' fhalbh d' earnais, 's do chuid, d' fhalbh slainte do
chuirp,
Thig ort failling tuigse, a's reasain,
Thig dichuimhne, thig bathachd, thig diomhaoineas dha,
Thig miloinn do chairdean fein ort.

Aois óghar gun bhriogh gad' thódhar gu cill,
D' fhagas bódhaig do chinn ro eìti,
Aois bhódhar nach cluinn, gun Toghem, gun suim;
Gun chár foghaintach stri, no streupa,
Aois aicideach thinn gun tácsa, gun chli,
Gun ghaisge, gun spid, gun speirid,
Lan airtneal, a's craidh gun aidmhail bhi slàn,
Gun neach dha'm bheil càs dhe d' eigean.

Aois ghreannach bhochd thruagh, 's mease sealladh, a's
tuar,
Maol sgallach gun ghruaig, gun deudaich,
Roc aodaineach, chruaidh, phreasach, chraic' neach, lom,
fhuan,
Chrubach, chrotach, gun ghluasad ceuma;
Thus'a lobhair na'n spìoc bheir na subhailcean deinn,
Co san domhain le'm binn do shèise?
Aois ghliogach gun chàil, 's tu 's mease na 'm bàs,
'S tu stric a rinn tràill de 'n treun fhear.

Aois chiar-dhubh a bhròin, gun riamhadh, gun spòrs,
Gun toil-inntinn ri ceol do eisdeachd;
Rob-fhiasagach ghlas, air dhroch sheasamh chàs,
Leasg, sheotant, neo-ghrad gu eirigh;
Cha'n fhuilig thu 'm fuachd, 's olc an ùrr' thu 'n càs
cruaidh,
'Se do huinghin an tuath, 'san deirc;
Cha 'n eil neach ort an tòir, nach e aidmhail am beoil,
Gur fada leo beo gun fheum thu.

Aois uain' a's olc dreach, orm is suarach do theachd,
Cha 'n eil tuaraisgeul ceart fudh 'n ghrein ort,
Gun mhire gun mhuirn, gun spiorad, gun sùth;
Far an cruinnich na suinn cha teid thu,
Aois chairtidh 's olc greann, aois aicideach mhall,
Aois phrab shuileach dhall gun leirsin,
Chás fheargach gun sùth, lan farmaid a's tnu,
Ri fear meanmach bhitheas luthmhor gleusda.

Ach faire! faire! dhuin' oig, le do bharantas mor,
'Ne do bharail bhi beo 's nach eug thu?
Tha'n saoghal, 's an fheoil, fior aontach gu leoir,
Gus do chlaonadh o choir gu h-eacoir,
Co fad 'sa tha 'n dail thig ort teachdair o'n bhàs,
Na creid idir gur faisneachd bhreig e;
Bithidh do *gheard* ort gle chruaidh,
'S tha do namhaid mu'n cuairt;
Cha tigh crabhaidh an uaimh dha'n teid thu.

Cha tigh crabhaidh an uaimh, ach fardach gun tuar,
Far an cairich iad suas leat fein thu;
Co mor 's tha e d' bheachd, dhe d' stòr cha teid leat,
Ach tri bordain bheag shnaighte, a's lèine,
Ach 's e cùram as mò, dol a dh' ionnsaidh a mhoid,
Thoirt cunntas an còir, 'san ea-coir,
Far nach seasamh do ni dhuit dad dhe d' chuid fiach,
'S mor an t-eagal bhi 'm priosan peine.

## ORAN AIR GAOL, NA CUMHA CHAILEAN,

(Le Uilliam Rós.)

Ann am madain chiuin cheitean,
'S an spreidh air an lòn,
Agus cailin na buaile,
Gabhail nuall ain mu'n còir;
Do bhi gathanan Phebuis
Cuir an ceill roimh na neoil,
La buadhach, geal, eibhinn,
'S las na spèuran le ròs.

Ach cha b' e 'n tain, bha'd a tional
Ann san Innis sa Ghleann,
So bhuin m' aigne gu luasgan,
'S mi air chuairt an san àm,
Ach an cailin bu dreachmhoir',
Mhìne mais', agus loinn,
Bh'air an tulaich na'm fochair,
Gu ciuinail, foistineach, grinn.

Shnamh mo smuaintean an iongnadh,
'S thuit mi'n caoch'ladh ro-mhor,
Sheas mi, snasaicht mar iomhaigh,
'G amharc dian air an oigh;
'S ge do bhrosnaich mo dhùrachd mi
Dh 'eisdeachd ùrlaoigh a beoil,
Stad mi ris le mùnadh,
'S dheachd mi rùn gu bhi fòil.

Ach gur deacair dhomh innseadh,
Leis mar dhiobhrain an caint,
Dreach na fíne ud, 'sa h-ailleachd,
A thug barr air gach geall;
Tha slios geall-mhin mar eala,
Na mar chanach nan gleann,
'Sa h-anail chùraidh mar chaineal,
O beul meachair gun mheang.

Bha falt camlubach, boidheach,
Bachlach, òrbhuidh, na dhuail,
Cas-bhuidh, sniomhanach, faineach,
An neo-chàramh mu'n cuairt;
Do bhràghad sneachdaidh, a b'fhior-ghlain',
Fudh lic bu mhìn deirge gruaidh,
Gun intleachd bàth, ach buaidh naduir,
Toirt gach barr dhuit gun uaill.

Aghaidh bhainti, ghlan, mhòdhar,
Bu bhinne, ròs-deirge, beul,
Suil mheallach, ghorm, thairis,
Caol mhala, 's rosc readh;
Uchd soluis làn sonuis,
Geala bhrollach mar ghrein,
'S troigh mhin-gheal, chaoin, shocair,
Nach dochuineadh am feur.

Ach gu dubhar na coille,
Am binne 'n goireadh a chuach,
Bha 'm fochair na h-Innse,
Gus an tionailt 'am buar,
Gun do dh'imthich an cailin.
Mìn, farasda, suairc;
Ghleus i guth, 's ghabh i òran,
'S bu ro-bhinn ceol bheireadh buaidh.

B'ann air gaol bha i tighinn,
'S rùn a cridhe, 'sa buaidh,
Do dh'og laoch nan ciabh òr-bhuidh,
An Letir Laomuin nan cuach,
Do dhuichd uiseag, as smeorach,
Am barraibh ro-chrannaibh suas,
A's sheinn co binn an co-ghleus di,
'S gun do dh'eisd mi cár uair.

"O Chailean! o Chailean!'
Do sheinn cailin nan gaol,
"Cia fath nach tigeadh tu tharais
Do ghleannan falaich nan craobh?
A's nach iaràins' air m' ordugh,
De storas, na mhaoin,
Ach bhi luidhe na d'asgail,
Fudh do bhreacan san fhraoch.

"Gu'm b'og mis', agus Cailean,
Ann an gleannan na cuaich,
A's sinn tional nan dithean
Leinn fein feadh nan cluan,
As sinn 'g ar leigeadh nar sineadh,
'Nuair bu sgi leinn air bruaich,
'S bhiodh na cruitearan sciathach
Cuir ar cionalais uainn.

"Gu'm bu neo-chiontach manrain
Mo ghraidh ann sa choill',
A's sinn a' mireadh nar 'n aonar,
Gun smaointean air foill;
Sinn gun mhulad, gun fhadachd,
O mhadain gu h-oiche,
Agus Cupid 'g ar taladh
Gu toirt ghraidh, 's sinn nar cloinn.

"'S ge do thainig an samhradh,
'S mi sa ghleann so ri spreidh,
Gur e 's tric leam am fagail,
'S bithidh cach as an deigh;
'S an a dhiucas mi tharais
Do na gharan leam fein,
Gu bhi taomadh mo dhoscuin,
Ann am fochair nan geug."

So mar sheinn an caomh chailin,
Tosain tairis a graidh,
'S a boid sheasmhach da ceud ghaol,
A's nach dibreadh gu brath;
Gach oighe eile a chluinn so,
Gu'n robh a h-inntinn gu bàs,
Gu bhi leantuin an t-samhul' ud,
Gu'n a h-an-toil thoirt da.

Ach air bhi gràthunn nam'thamh dhomh,
'S mi gun àbhachd san ròd,
'S mo chliabh air lasadh le h-eibhneas,
Ag tabhairt eisdeachd da'n oigh;
Chunnacas oganach gasda,
Teachd o leacain a Chrò,
'S e le uil a' sàr imtheachd
'S b'ann gu Innis na'm bò.

Bha dhreach, 'sa dhealbh mar bu mhiannach,
Le oigh iaraidh dhi fein,
An tùs briseadh an rùnachd,
'S i fudh h-ùr-bhlath air fèill,
Beachd a b'fhearr bu neo-fhurasd,
A thabhairt tuille na dheigh,
Air an oganach mhais-each.
A' teachd o leacain nan geùg.

Ach suil dha'n tug an tog gasda,
Bu rioghail mais', air gach taobh,
Dhearc air oigh nan ciabh cas-bhuidh,
Siar fudh asgail nan craobh,
Dheachd a chridhe le furtachd,
Gu'm b'e sud cuspair a ghaoil,
A's guidh se beannachd da'n cho-dhail,
Bheag am bròn doibh mar aon.

A's ann an glacaibh a cheile,
Le mor speis mur ba mhiann,
Ghlais an dithis ud le eibhneas,
'S an rùn readh ga'n cuir dian;
'S on bha 'm fùran co tairis,
'S nach b'fhuras aithris cho fial,
Ghuidh mi sonas gun dìth dhoibh
Gu lath 'n crich, a's mi triall.

---

## ORAN DO MHNAOI UASAIL ANN AM MUILE.

*Luinneag.*

Horuinn ó hó hiri,
Hug eile hò ró hó,
Ho ruinn ó hó hiri.

Tha mo cheanair an og mhnaoi,
Thainig oirne bhar linne,
Gur i reula nan oighean
Ann am boidhchid, 's an grinneas.

Gur i reula nan oighean
Ann am boidhchid, 's an grinneas.
Slios mar shneacha 'n t-sleibhe,
Ri la grein' air a ghilid.

Slios mar shneachda 'n t-sleibhe,
Ri la grein' air a ghilid.
Beul a's deirge na'n ròs aic,
Gruaidh 's boidhiche nan t-siris.

Beul a's deirge na'n ròs aic,
Gruaidh 's boidhiche nan t-siris.
Deud geal a's glain' dlùthadh,
Anail chùraidh ro mhilis.

Deud geal a's glain' dlùthadh,
Anail chùraidh ro mhilis.
Cha mis' a cheud oig-fhear,
Rinn thu leonadh 'sa' chridhe.

Cha mis' a cheud oig-fhear,
Rinn thu leonadh 'sa' chruidhe.
Le d' iomhaidh, 's le d' bhèusan,
'S ioma ceud tha fudh thiomadh.

Le d' iomaidh, 's le d' bhèusan,
'S ioma ceud tha fudh thiomadh.
'S fearr an ceol leam do chòra,
Na'n smeorach air a binnid.

'S fearr an ceol leam do chòra,
Na'n smeorach air a binnid.
Troigh chruinn am broig comhnaird,
Nach dean feornan a mhilleadh.

Troigh chruinn am broig comhnaird,
Nach dean feornan a mhilleadh.
'S gur luthmhor i 's t-seomar,
'N am ceol thoirt o'n fhidhill.

'S gur luthmhor i 's t-seomar,
'N am ceol thoirt o'n fhidhill.
Tha mais' ann a d' aodain
Ach 's fheudar dhomh tilleadh.

Tha mais' ann a d' aodain
Ach 's fheudar dhomh tilleadh.
Co sheallas 's a' ghrein ud,
Nach caill a leirsin am mionaid.

Co sheallas 's a' ghrein ud,
Nach caill a leirsin am mionaid.
Tha mise gun stòras,
Le gòraich mo Chinnich.

Tha mise gun stòras,
Le gòraich mo Chinnich.
D'fhag sud mi fudh leon de,
'S ri m' bheo mi fudh thiomadh.

D'fhag sud mi fudh leon de,
'S ri m' bheo mi fudh thiomadh.
Nach d'fhaod mi bhi laimh riut,
Le maran, 's le mireadh.

Nach d'fhaod mi bhi laimh riut,
Le maran, 's le mireadh.
Cha'n eil agams' a dhànachd,
An tras' dhol a d' shireadh.

Cha'n eil agams' a dhànachd,
An tras'dhol a d' shireadh.
Ach na'm faighinn còir sgriobhte
Air an Righeachds' gu h-iomall.

Ach na'm faighinn còir sgriobhte,
Air an Righeachds' gu h-iomall.
Gu'm bu Bhan-righ Caitrine
An ùr rimhinn, a's grinne.

---

## ORAN DO MHAIGHDIN UASAIL ARAID.

*Luinneag.*

Hi ri ri 's ho raill ò
Raill o ho raill ò
Hi ri ri 's ho raill ò
Mo nighean donn a's boidhiche.

O'n tha mi fudh mhulad air m' aineol
Ann an tìr nach faic mi cairid,
Ruigidh mi nise mo leannan,
D'fheuch 'sam faigh mi còir orra.

Bha mi òg am measg nan Gall,
'S thug mi treis air feadh nam beann,
'S ge lionmhor te o'n d'ıhuair mi caint.
'S ann tha mi 'n geall air Moraig

Còdach cinn a's ailli snuadh,
'S e 'n ordan nan ioma dual;
Gus an cuir iad mi 's an uaimh,
Cha toir mi fuath do Mhoraig.

Na h-orain mhilis thig o d' bheul,
'S annsa leam na ceol nan teud,
'S binne na smeorach air geig,
Na fuinn thig reidh o Mhoraig.

'Nuair chuirte 'n fhiodhall air ghleus,
Dhamhsa tu gu h-eatrom, reidh,
Bu dlù mo bheachd air gach ceum,
'S mo chridhe leim neo chonard.

'N'air lionta 'n deoch a bhiodh bla,
Mu fheasgar 's na cupain bhàn,
Ged dhuisgear sgainneal le càch,
Cha chluinnte cannran Moraig.

Do chòra cha tog aobhar nàir
Do neach sam bith, nach bi a lathair,
'S ma bhitheas a chliu 'ga shàrach,
'S cairid blà dha Morag.

'S cliuiteach, siobhalta do bhèus,
Aigne ciuin, 's e socair, reidh,
Gur seirceil, suairce, soitheamh, reidh,
Gnuis na Feile Moraig.

'S lionmhor do gibhtean o nadur
D'fhas thu modhail, gniomhach, narach,
'S cha'n fhacadh mi 'n dreach, na'n ailleachd,
Na bheir barr air Moraig.

B' annsa leam na òr na Spainte,
Do ghnuis fhaicinn le fiamh ghaire,
'S e sud a d' fhag bruite m' airnean,
Le trom ghradh air Moraig.

Ge taitneach bhi caitheadh na feisde,
Mar ri cuideachd chriodhail, eibhinn,
B' fhearr leam triall do choill' nan geug.
Mar ri m' fheudail Moraig.

Ge taitneach bhi 'g amharc na grèine,
Am madain dhriuchd gu ciuin ag eirigh,
B' anns leam aiteal de dh' aodain
Laoigh mo cheille Morag.

Cha'n iongna leam thu bhi uaibhreach,
'S ioma sruthan mear mu d' ghuaillean;
Ach 's moid mo dhuil-sa ri fuasgladh,
Meud na h-uailse tha d'phoraibh.

'S na'n glacadh tu nise mo lamh,
'S gu'n leiginn mulad mu làr,
Ghabhain òran, 's dheanain dàn,
'S mo lamh gu'n tugain pòg dhuit.

---

## ORAN LE DUIN' UASAL, A GHLACADH TRE FHOILL ANNS AN AIRDE TUATH.

Mile mallachd, do'n òl
'S masrg a dheanadh dhe poit.
'S e mo mhealladh gu mor a fhuair mi.
Mile, &c.

Mile marbh-bhaisg do'n dram,
Chuir an daorach so m' cheann,
'Nuair a ghlac iad san aird taobh-tuath mi.
Mile, &c.

Mas an d 'fhuair mi bhi mach,
'S a bhi m'armaibh gu ceart,
Bha rag mhearlaich nan cearc mu'n cuairt domh.
Mas, &c.

Bha tri fichid, a's triuir,
Ga mo ruidh feadh nan lùb,
Gus na bhuin iad mo luth, 's mo luathas uam.
Bha, &c.

Righ gur mise bha nàr,
'Nuair a ghlac iad mi slàn,
'S nach tug mi fear bàn na ruadh dhiu.
Righ, &c.

Bithidh mo mhallachd gu brath
Aig a ghunn' airson arm,
An deigh a mealladh, 's an sàr a fhuair mi.
Bithidh, &c.

Ge do gheibhinn dhomh fein
Làn buaile de spreidh,
B'annsa claidhe le scè 's an uair ud.
Ge do, &c.

Ach Iain duibh tog a mach,
A's thoir na d'fhaodas tu leat,
Agus cuimhnich a bheart bu dual duit.
Ach, &c.

Na seall air do ni,
Faic t'fhuil a dol diot,
'S na mo bhitheas tu na d' chineag shuaraich.
Na, &c.

Nam biodh tusa fudh ghlais,
Agus mise bhi as,
Nail chumainn mo chás gle luaimneach.
Nam, &c.

Bhiodh an t-osan gle ghearr,
'S an t-fheile gle ard,
'S balgan piollach oscionn na cruachain.
Bhiodh, &c.

Na'm biodh fios mi bhi 'n sàs,
Gun duil ri fuasgladh gu brath,
'S lionmhor ghabhadh mo phairt 's an uair so.
Na'm, &c.

'S ioma maighdean ghlan, ùr,
Chluinnte faram a gùin,
A chuireadh na cruin gu m' fhuasgladh.
'S ioma, &c.

Gu'm bheil te dhiu 'n Srath Spè
'S na'm bitheadh fios aice fein,
Naile, chuireadh i ceud gu luath ann.
Gu'm, &c.

Tha t' eile 'm Braidh-mar
'S na'm bitheadh fios aice mar tha
Naile, chuireadh i dha ri cluas sin.
Tha t' eile, &c.

The above song was composed by an Athole gentleman of the name of Stewart, who had to leave the country on account of a fatal duel between him and one of the Athole family. He afterwards got a situation in the north country, as tutor in a gentleman's family, where he was betrayed by a countryman of the name of Ferguson, who had absconded after stealing hens, the property of the Earl of Athole.

## ORAN

EIDEAR AN SEALGAR 'SA 'M FIADH, AGUS AM FIADH CUIR DUILEACHD AIR AN AODACH GH ALLTA 'N DEIGH BLIADHNA THEARLAICH; LE FEAR STRATHMHAISIDH.

SEALGAIR.—Moch 's mi' 'g eiridh 'sa mhaduinn,
Gu h-airtnealach pramhail,
Togail a mach ris a mhunadh,
'S muladach a ta mi,
Gun bhi sa 'n eideadh a chleachd mi,
Ach mar bhaigeir Gallta;
Cha 'n aithnich uiread na'm fiadh mi,
'S fiadhaich leam a dh'fhas iad.

FIADH.—Sin nuair labhair damh nan cabar,
Stad air t-ais mur tha thu;
Naile bheirinn-sa ort comhairl,
Mur choimhearsnach cairdeil;
B'fhearr dhuit fantail aig a bhaile,
'Sa 'n air' thoirt air do phhaisdean,
Na bhi 'n duil gu mealladh tus mise,
Le d' bhrigis, mo naire!

SEALGAIR.—Ge blath 'n t-aodach a bhrigis,
Cha b'e sud a b' fhearr leam;
B'annsa leam am feile preasach,
Gu deas air a charadh,
Sin 's mo bhreachdan air m'uachdar,
Cumail fuachd na'm beann diom;
Seach slaodaire dubh do chasaig,
Crochte mu mo mhasan.

FIADH.—Chunnaic mise sud ort roimhe,
Ge coimheach an drasd thu;
'S tric a thachair sinn air fuaran,
Shuas ann am Beinn Eallair;
Agus a loisg thu rium do luaidhe,
Le fuaim am measg mo chairdean;
Ach ni luchd nan cotan ruagha,
Thusa fhudach as an fhasach.

SEALGAIR.—'S truagh nach fhaighinns' thus' a's Seorus,
Comhluath fo 'n aon lamhach;
'S gach aon duine mor 'sa 'n Rioghachd,
Tha ri diteadh Thearlaich;
Gar an toimhsinn troigh thair disinn,
Ach mo shith bhi' 'm Pharais;
Naile chostain sa mo phearsa,
R'ar toirt dachaidh maireach.

FIADH.—Ach cha'n fhaigh thu sinn le cheile,
'Sa bheinn fo'n aon lamhach;
'S ma chluinnear gu bheil thu fhein ann,
Eighear thu ad mhearlach;
Ach na'm b' aithne dhomh-sa 'n rathad,
Rachainn gu Bruchmari,
Dh' innse gu bheil gunna 's breacdan,
Agads' ann an aite.

SEALGAIR.—Ach a laimh do chluais a ghealtair,
Stad air t-ais mar tha thu;
Ma leigeas mi riut mo chuilein,
Cha'n urrainn thu ga fhagail;
Thug mi 'n eigh ris a ghille,
Leig an Ibheis bhan ris;
'S cha do mheall i mi am bharail,
Ghràd chuir i gu bas e.

## ORAN AIR LATHA CHUILEODAIR AGUS AIR COR NA 'N GAIDHEAL.

Le Iain Ruagh Stiubhart.[1] Chinnechairdm an Strathspéidh.

*Air fonn*—"Murt Ghlinne Comhann."

Gur a mor mo chuis mhulaid,
Bhi 'g amharc na guin a ta 'm thir,
A Righ! bi laidir 's tu 's urrainn,
Chasg na 'n naimhdean tha dhuinne's gach taobh
Oirnne 's laidir Diuc Uilleam,
'N rag mhearlach tha guin aige dhuinn;
B'e sud salchar na 'n steallag,
Tighin an uachdar air chruineachd an fhuinn.

Mo chreach Tearlach Ruagh boidheach,
Bhi ga dhiteadh aig Deorsa na 'm biasd;
B'e sud dìteadh na còrach,
An fhirinn 'sa beoil foipe sios;
Ach a Righ mas a deoin leat,
Cuir an Rioghachd air seol a chaidh dhinn,
Cuir Righ dligheach na còrach,
Ri linn na tha beo os ar cinn.

Mo chreach armailt na 'm breacan,
Air an sgaoileadh 's air an sgapadh 's gach ait,
Aig fior bhalgairean Shasunn,
Nach no ghnathuich bonn ceartas na 'n dail;
Ged a bhuannaich iad baiteal,
Cha b'ann da 'n cruadal na 'n tapadh a bha,
Ach gaodh niar agus frasachd,
Thigh'n a niar oirnn bhar machair na 'n Gall.

[1] Colonel John Roy Stewart was the faithful friend of Prince Charlie referred to in the history of the Rebellion.

'S truagh nach robh sinn an Sasunn,
Gun bhi cho teann air ar dachaidh sa bha,
'S cha do sgaoil sinn cho aith-ghearr,
Bhiodh ar dichioll ri seasamh na b' fhearr;
Ach 's droch dhraoidheachd a's dhrachdan,
Rinneadh dhuinn mu 'n deachas na 'n dail,
Air na fridhean eolach do sgap sinn,
'S bu mhi-chomhail gu 'n d' fhairtlich iad oirnn.

Mo chreach mhor na cuirp ghlé-gheal,
Tha na 'n sìneadh air na sleibhtean ud thall,
Gun chiste gun leintean,
Ga 'n adhlacadh fhein anns na tuill;
Chuid tha beo dhiu 'n deigh sgaoileadh,
'S iad a bruiche a chéil' air na luing;
Fhuair a chuigs' a toil feinn dinn,
'S cha chan iad ach réubaltaich ruinn.

Fhuair na Gaill sinn fo 'n casan,
'S mor a naire 'sa masladh sud leinn,
'N deigh ar duthcha 's ar 'n aite,
A spùilleadh 's gun bhlaths againn ann;
Caisteal Dhuinidh 'n deigh a losgaidh,
'S e na laraich thursach gun mhiagh;
Gu 'm b'e 'n caochla' goirt e,
Gu 'n do chaill sinn gach sochair a b' fhiach.

Cha do shaoil le mo shùilean,
Gu 'm biodh gach cùis mur a tha,
Mur sputadh na 'm faoilleach,
'N am na 'n luidhean a sgaoileadh air blar;
Thug a chuibhle car tionndaidh,
'S tha ioma fear aime-cheart an càs;
A Righ seall le do chaoimhneas,
Air na fir th' aig na naimhdean an sàs.

'S mor eucoir 'n luchd orduigh,
An fhuil ud a dhortadh le foill;
Mo sheachd mallachd a Mhoir-fhear Deorsa,
Fhuair e 'n lath' ud air ordugh dha fein;
Bha 'n da chuid air a mheoiribh,
Moran glogan gun trocair le foill;
Mheall e sinne le chomhra',
'S gu 'n robh ar barail ro mhor air r'a linn.

Ach fhad 'sa 's beo sinn r'ar latha,
Bidh sinn caoidh na ceathairn chaidh dhinn,
Na fir threubhach bha sgairteil,
Dheanadh feum le claidhe 's le sgiath;
Mur biodh siontain n' ar n' aghai,
Bha sinn shios air ar n' aghairt gu dian,
'S bhiodh luchd beurla na 'n luidhe,
Ton thair cheann, b'e sud m' aidhear 's mo mhiann.

Och na 'n och! 's mi fo sprochd,
'S mi 'n so ag osnaich leam fein,
'G amharc reismeid an Rosaich,
'G ithe fèur agus cruineachd an fhuinn;
Reothaich iargalt a's Cataich,
Tighin a nall oirnn le luchd chasag a's lonn,
Iad mur mhiolchoin air acras,
Siubhal chrioch, charn chlach, agus tholl.

Mo chreach duthaich air an d' thainig,
Rinn sibh nis clar reidh dh'i cho lom,
Gun choirce gun ghnaiseach,
Gun siol taght' ann am fasach na 'm fonn,
Prìs na circ air an spardan,
Gu ruig a's na spàinean thoirt uainn,
Ach sgrios na craoibhe f'a blath oirbh,
Air a crionadh f'a barr gu a bonn.

Tha ar cinn fo 'n choill,
'S eiginn beanntain a's gleanntain thoirt oirnn,
Sinn gun sugradh gun mhacnus,
Gun eisdeachd ri binneas no ceol,
Air bheag bìdh no teine,
Air na stucan air am bi an ceo,
Mur chomhachaig eile,
Ag eisdeachd ri deireas gach lò.

---

## ORAN LE DONULL MAC DHONUILL,

BARD IOMMHUIRNISE, D'A LEANNAN, AGUS SGEUL BHI AIR A THOGAIL GU 'N ROBH I TORRACH AIGE, 'S E 'G INNSEADH CHO MATH 'SA BHIODH E DH' I GED A B' FHIOR MUR CHAIDH A RADH.

Fhuair mi sgéula moch an dé,
'S cha deach' mi 'n éis ri chluinntinn,
'S cha d' thug mi geill nach deanainn feum,
Le gaol do 'n te mu 'n d' innseadh,
'S cha toir mi fuath dh' i, 's beag mo luaidh air,
Ged a fhuair mi cinnt air,
'Sa dh' aindeoin cruadail gu 'n toir cuairt sinn,
Gheibh sinn uainn ri tim e.

A ghruagach dhonn, ma dh' fhas thu trom,
Tha mis, air bhonn nach diobair,
Gu 'n seas mi thu, air bheula cuirt,
'S cha 'n ann an duil do dhìteadh,
Tha mi air bheachd gu 'n seas mi ceart,
Ged bheir am parson cis diom,
'S gu 'm paighinn daor air ràdh do ghaoil,
Na 'm fàrainn saor 'sa 'n tì so.

Gu 'm paighinn daor gu t-fhagail saor,
Mu 'n leiginn t-fhaodann' nàrach',
Air beula cuirt murfhasan ùr,
'S nach robh e 'n rùn do naduir,
Cha n' eil mi 'n dùigh thu dhol na 'n luib,
Mur d' thig a chuibhle cearr oirnn,
'S ma chumas airgiod thù o chìs,
Gu 'n seas mi fhìn a' t-aite.

Gur fad a rachainn ann ad leithsgeul,
Gu do sheasadh chùiteach,
'S ghabhainn uile orm an seisein,
Gu d' leith-trom a ghiùlan,
'S ged chumadh iad mi ann gun lasadh,
Gus 'n atadh mo shuilean,
Mur diobair ceartas mi, cha 'n fhaicear,
Choidhch thu ac' fo mhuisig.

A Righ na 'n dul! nach mi bha 's tu,
Dol fo na siùil a dh' Eirinn,
Na thir eile 's faide uainn,
Nach d' ruig air suaimhneas fheutainn,
'S truagh nach fhaicinnse bhi seoladh,
A's sinn air bord le chéile,
Gun duil a choidhch thigh'n air ar 'n eolas,
Gus 'n Roinn Eorp na dheigh sin.

Ach cia mur 's urrainn domh bhi beo,
'S cho mor sa thug mi spéis duit?
Na cia mur dh' fhaodas mi bhi stoilte.
'S mi gun choir air t-fheutainn?
Ged fhaighinn airgiod na Roinn Eorpa,
Agus òr na h-Euphaid,
Cha chumadh e suas mi mionaid uaire,
'S tu bhi uam gun sgeul ort.

Ach cuis mo chruadail, 's fhaide uam,
An diugh da uair na 'n dé thu,
'S ma leanas tu mar sin air luaths,
Gu 'm bi sinn cuairt o chéile,
Ach ma thionndaidh thu do shlios rium,
'S fiosrach mi mur dh' eireas,
Gur gearr an ùine tham has tu,
'Nuair thig do chùl na dheigh sin.

Mas e gun chuir thu rium do chùl
Ann an duil mo threigsinn,
Gus an cuir iad mi 'sa 'n uir,
Cha dean mi turn ad dheighse;
Cia mur dh' fhaodas mi bhi saor,
'S nach dean an saoghal feum dhomh?
Mo chridh air fhalach fo do ghaol,
Gun duil a choidhch ri fheutainn.

Tha gaol na 'm boinionnach o 'n oige,
Mur an ceo 'sa cheitein,
Luidhe e ri maduinn dhriùchd,
Mhain cho dluth 's nach leir dhuinn,
Chi mi 'n t-adhar agus beanntaibh,
Dol an ceann a chéile,
Ach sgaoilidh e ri ùin ro ghearr,
Gun fhios cia 'n t-àit' an d'theid e.

Gur mor a bh' agam ort do mheas,
Nach d' thug mi fios do chach air,
'S o 'n is beairt e tha gun fhios,
Cha 'n innis mis gu brath e,
Gu bheil an sean-fhacal o shinnsear',
Tighin gu cinnt an drasda,
Gur faide uam an diugh na 'n dé,
A bhean nach dteid mi thaladh.

Cha n' eil mo chadal domh ach ciùirt,
'S cha n' eil mo dhuisg ach cianail,
Cha n' eil an obair dhomh ach cradh,
'S cha n' fhearde mi bhi diamhain,
Cha dean luidhe dhomh ach creuchdan,
'S cha toir eiridh dhiom iad,
Sha toir asdar mi gu slainte,
'S cha 'n fhasa tamh no gniomh dhomh.

Ged a tha mi 'n so 'sa ghleann,
Cha b' e bhi ann a b'fhearr leam,
'S mur b' e cruaidhead mo chomannd,
Bu luath mo dheann ri fhagail,
Gur fada 'n aimsir tha o 'n uair,
A chualas bhi ag radhainn,
Gur cruaidh an reachd a bhi fo smachd,
'S bidh mise nochd mur tha mi.

Cha b' e chùis bhi nochd an glais,
Na 'n tiginn aisde a maireach,
Ach bhi 's na fiabhrais fad sheachd bliadhna,
Gun la riamh dhiu tearuint;
Cha robh uair gun chuartach ur dhomh,
Gur ciuirte rinn iad m' fhagail,
Nis o 'n lagaich iad mo phearsa,
Tha mo sgairt air m' fhagail.

## ORAN ALLABAIN SUIREADH; LE PIOPAIRE FEAR GHLINN-ALLADAIL.

*Seisd.*

Thug mi 'n oidhche raoir sa 'n àiridh,
Thug mi 'n oidhche raoir sa 'n airidh,
Thug mi 'n oidhche raoir gu caoineil,
Marr-ri maighidionn na h-àiridh.

Mile marbhaisg air an t-suireadh,
'S bochd le neach da 'n d'theid i iomrull,
Bidh inntinn fo lan iomaguin,
Gluasad cho simblidh ri mearlach.
Thug mi 'n, &c.

Oidhche dhomh 's mi 'm bun na tire,
'S mi goirid o bheagan nionag,
'Smaointich mi gluasad os 'n iosal,
Nochdadh mo bhriodail le gradh dhoibh.
Thug mi 'n, &c.

Nuair rainig mi tigh an Dunain,
Bha chomhla ac' aìr a deagh dhunadh,
'Sa dh' aindeoin m' eolais a's mo thuir,
Gun thoisich na goid chuil ri rànaich.
Thug mi, &c.

Labhair mo chompanach runach,
Dean stad 's feuchaidh sinn cleas ur dh' i,
Faigh thusa boiseag dheth 'n bhurn,
'S gu 'n cum sinn na lùdagan samhach.
Thug mi, &c.

Fhuair sinn stigh gun dad uamhainn,
'S bha sinn farasda n' ar gluasad,
Rainig sinn leaba na 'n gruagach,
'S chuir mi fhin le stuaim mo lamh orr'.
Thug mi, &c.

Thuirt i rium, na tig ni 's faide,
'S leanabh te eile am achlais,
Cha 'n eil rum agad fo 'n phlaide,
'S bi tilleadh dhachaidh mur thainig.
Thug mi, &c.

Thuirt mise, na bi cho doichiollach,
Fuirich gu siobhalta socrach,
Dad a mhìo-mhodh dhuit cha nochd mi,
Gus 'n eirich thu moch a maireach.
Thug mi, &c.

Thuirt i, ma ta cuir dhiot t-aodach,
Bheir mise nochd mo leith-taobh dhuit,
Air eagal 's gu 'n dean thu m' aoireadh,
'S cha 'n ann air son gaol do mhanrain.
Thug mi, &c.

Mu n' d' fhuair mi mi fhin gu socrach,
Ciod a rinn am paist ach mosgladh,
'Sa nuair a ghrios mi e bhi tosdach,
'S ann theann e 's droch-uair air ranaich.
Thug mi, &c.

Thuirt bean an tighe le dearras,
A chlann a chum mi am chaithris,
Ar leam gu 'm feumadh sibh anail,
Gur siùbhlach ur teanga le Gailic.
Thug mi, &c.

Chuir a briathran mi o thapadh,
Eidear seorsa naire 's gealtachd,
'S cha robh driuchd a bha roimh 'm chraicionn,
Nach cuireadh cnag air an lar dheth.
Thug mi, &c.

Dh' eirich i ionunn 'sa bhi ruisgte,
'S theann i ri lasadh a chrùisgein,
'S mu 'n d' fhosgail i ceart a suilean,
Bha mis air taobh cuil na fardaich.
Thug mi, &c.

Ach fhir tha fuireach 'sa bhaile,
Giùlain mo shoraidh gu Anna,
'S innis d' i gu 'n d' d' rinneadh ealaidh,
Do 'n luchd faire bh' air an àiridh.
Thug mi, &c.

---

## FAILTE NA MOR-THIR.

(Le Alasdair MacDomhnuill.)

*Luinneag.*

H-eitirin àirinn uirinn ŏth-h-o-rò,
H-eitirin àirinn h-ó-rò.

Failt' ort féin a Mhòr-thir bhoidheach,
Anns an òg-mhios bhealltainn.
H-eitirin, &c.

Grian-thir òr-bhuidh, 's uaine còta,
'S froinidh ròs ri h-alltaibh.
H-eitirin, &c.

Le biadh 's le dibh a' cuir thairis,
Cha d'theid Earrach teann orr.
H-eitirin, &c.

'S ianach, lurach, slios a tulaich,
'S duilleach 'mullach chrann innt.
H-eitirin, &c.

A choill gu h-uile fo làn-duilleach,
'Si na culaidh-bhainnse.
H-eitirin, &c.

'S bainneach, bailceach, braonach glacach,
Bruachan tachdrach, ailleart.
H-eitirin, &c.

'S lionach, slatach, cuibhleach, breacach,
Seile ghlas nan samhnan.
H-eitirin, &c.

Mor-thir ghlan nam bradan tarra-gheal,
'S airgeadach cuir lann orr'.
H-eitirin, &c.

Tir lan sonais, saor o dhonus,
Gun dad conais dràndain.
H-eitirin, &c.

Seirceach, caidreach, gun dad sladachd,
Saor o bhraid, 's o anntlachd.
H-eitirin, &c.

'S àluinn a beinnean, 'sa sraithean,
'S éibhinn dath a Gleanntain.
H-eitirin, &c.

Graidhean dhearg a' tàmh mu fireach,
Eilid bhiorach, 's mang aic'.
H-eitirin, &c.

Boc air daradh timchioll daraig,
'N déigh a leannain cheann-deirg.
H-eitirin, &c.

Coilich choille, 's iad ri coilleig,
Anns an doire chrainntail.
H-eitirin, &c.

Cnothach, caorach, dearcach, braonach,
Glasrach, raonach, aibhneach.
H-eitirin, &c.

'S deiltreach, laomach, meiltreach, caoineach,
A fuinn mhaoineach, leamhnach.
H-eitirin, &c.

'S cùbhraidh 'súthan, 's badach luibhean,
Ris a bhruthainn ann-teas.
H-eitirin, &c.

'S feurach, craobhach, luideach, gaolach,
An tìr fhaolaidh sheannsail.
H-eitirin, &c.

Grian ag eiridh 'g òradh sleibhe,
'S beachan gheug ri srannraich.
H-eitirin, &c.

Seillein ruadha diogladh chluaran,
'S mil ga buain le drandan.
H-eitirin, &c.

Breac le sùlas leum a buinne,
Ruith nan cuileag greannar.
H-eitirin, &c.

Bàrr gach tolmain fo bhrat gorm-dhearc,
Air gach borachan alltain.
H-eitirin, &c.

Lusan cùbhraidh mach a' brùchdadh,
'S cuid diubh cùl-ghorm bainn-dearg.
H-eitirin, &c.

'S ceolar éibhinn bàrr gach géige,
'S an eòin fein a danns' orr'.
H-eitirin, &c.

Crodh air dàir am bàrr an fhasaich,
'N fhèoir nach d'fhàs gu crainntidh.
H-eitirin, &c.

'S iad air theas a' ruidh le 'm buaraich,
'S té le cuaich gan teann ruith.
H-eitirin, &c.

'S miosrach, cuachach, leabach, luachrach,
Dol gu buailidh 's t-samhradh.
H-eitirin, &c.

'S ò'nach, uachdrach, blàthach, cnuachdach,
Lòn nam buachall annta.
H-eitirin, &c.

'S ìmeach, gruthach, meogach, sruthach,
An imirich shubhach, shlambach.
H-eitirin, &c.

Deoch gun tomhas dol far comhair,
Gun aon ghlothar gainntir.
H-eitirin àirinn uirinn ŏth-h-o-rò,
H-eitirin àirinn h-ó-rò.

---

## ORAN LE TE GA LEANNAN.

Tha mo chadal luaimhneach,
'S an uair so cha 'n fhaigh mi tamh,
Cuimhneach air na h-uaislean,
A ghluais air maidinn dimairt,
Oig fhear a chuil dualaich,
'S nan cuachaga troma tla,
Ga'd bhiodh agam buaile,
Stu dh' fhuasglain a dh' fhearabh chaich.

M ulaidh agus 'm eadail,
Bu reith leam sealladh do shul,
Mar aitteal na greine,
'S i a 'g eiridh moch maidinn dhriuc,
Do bheul tana gle dhearg,
Fo 'n eudann's guirme suil,
'S ge d' bhiodh tu ad leinidh,
M' eibhneas do na fearabh thu.

Manam is mo run thu,
Se cuirteir na feile a bh ann,
Cas dhireadh nan stuchd thu,
Ceum luthar air feagh nam beann,
Mhead sa thug mi dhuidh duit,
Gu 'n d'fhag e mo shuilean dall,
'S gu n deanainn leat lubadh,
Gad dhiultinn ri mile gall.

Am faca sibh nan' cuala sibh,
  Am buachaille chrai' mo chri,
Buachaille nan cuachag,
  Cha b' fhuadhach leam an la nan oidhch,
Ma se miad do shuaircis,
  Thug uainn thu nach pill thu rist,
Mo bheannachd gach uair dhuit,
  'S thoir buaidh mach 's gach aite m bi.

On thainig mi n tir so,
  Air m inntinn gun laidh trom sprochd,
A cuimhneacheadh na dh' fhag mi,
  Cha tamh domh m baile na 'm port,
Oig fhear a chuil shniomhain,
  Beul siobhalt nach labhair lochd,
Ge d' bhithinn fo mhighean,
  Gun insinn dhuit e le m thoil.

'S coma leam'n seann duine,
  Luidheas gu teann air 'n stoc,
Fad na h-oidhche geamhraidh,
  Cha tiundaidh 's gum bi na thost,
Luidhidh e gu diblidh,
  Sios na shionadh air 'n t sop,
Gun tarruing e 'n t-sranraich,
  'S gu teandaidh e cul a noig.

Carson nach labhrainn caoin riut,
  A ghaoil cha cheilinn sud ort,
Seann-duin cha taobh mi,
  Gad dh' fhaodadh cha n eirich moch,
Gad robh aige caorachd,
  San saoghal bhi ga thoil,
Nuair labhradh e pramhail,
  Bu chraiteach mo chroidhe 'm chorp.

M' ulaidh is mo gradh thu,
  Gur raidhe gach oidhch ad dheigh,
Lamh stiuradh a bhata,
  Ga sabhaladh as gach beud,
Poiteir 's tigh thairne thu,
  A phaidheadh measg nan ceud,
Giomanach nan ard bheann,
  Cha slan a bhiodh mac 'n fheidh.

## Easan ga Freagradh.

Tha sud air mo mionaig,
  Gruaidh min dearg 's mala chaol,
Brollach agus ciochan,
  Uchd priosail 's gile taobh,
Gnuis a sheallas siobhalt,
  Lion thu mise le d' ghaol,
Tha falt mar n'lion ort,
  Gur lionar iad thug dhuit gaol.

A ninghin bhiu bheil-dearg,
  A dhea' bhean nach labhair fuar,
Gur tursach ad dheigh mi,
  'S an raoir cha do chaidil uair,
Ma se brigh do sgeula,
  Gu 'n deid u choille nan cuach,
Tha 'm inntinn air eiridh,
  'S dh' fhas m' eudann co dubh san gual.

## SMEORACH CHLAINN DOMHNUILL,

Le Iain MacCodrum o Uist, chinne Tuath, alias, Iain Mhac-Fhearchair mhic Iomhair.

*Luinneag.*

Holibh o iriag o ilil o,
Holibh o iriag o ro thi,
Holibh o iriag o ilil o,
Smeorach le clann Domhnuill mi.

Smeorach mis air urlar pabhail;
Crubadh ann an duiseal cadail,
Gun treoireachd a theid na 's faide;
Truiid mo bhroin thoirleam magne.
Holibh o, &c.

Smeorach mis air mullach beinne,
Gaibhric grein a s speirin soilleir,
Thig mi stolda choir na coille,
Bidhi mi beo air treodas eile.
Holibh o, &c.

Smeorach mis air bhar gach biddein,
Deanadh muirnn ri druic na maidne,
Buala mo chliath ludh air m' fheadan,
Seinn mo chiuil gun smur gun smoddan.
Holibh o, &c.

Ma mholas gach fear a thir fein,
Ciod a rìs nach moladh mis i;
Tir nan curraidh, tir nan cliar;
An tir bhiachar, fhialaidh, mhiosail.
Holibh o, &c.

An tir nach caol ri cois na mara,
  An tir ghaolach, chaomhach, channach
An tir laoghach, uanach, mheannach,
  Tir an arain, bhainneach, mhealach.
      Holibh o, &c.

An tir riabhach ghrianach dhaite;
  An tir dhianach fhiarach, fhasgach;
An tir lianach, ghiadhach, lachach,
  'N tir 'm bi biadh gun mhiagh air tachdair.
      Holibh o, &c.

An tir chroiceach, eornach, dhaite;
  An tir bhuaghach, chluanach, ghartach;
An tir chruachach, sguabach, dhaiseach;
  Dlu ri cuan, gun fhuachd ri sneachda.
      Holibh, &c.

'S i 'n tir sgiamhach tir a mhachair,
  Tir nan dithein, miogach, daite;
An tir laireach, oigeach, mhartach,
  Tir an aigh gu brach nach glaisear.
      Holibh o, &c.

An tir as boiche ta ri fhaicinn;
  'M bi fir og an comhdach dreachail;
Pailt na 's leoir le or na machair;
  Spreigh air mointich; or air chlachan.
      Holibh o, &c.

An cloich Chothann mise ruga,
  'N aird n h-Unnair fhuair mi togail:
'M fraodharc a chuain uaibhrich chuislich,
  Nan stuagh guanach, cluaineach cluicheach.
      Holibh o, &c.

Measg chlann Domhnuill fhuair mi m'altrum
  Buidhinn nan seol, 's nan srol daite,
Nan long luath air chuaintibh farsuing,
  Aittim nach ciuin rusgadh glas-lann.
      Holibh o, &c.

Na fir eolach, stolta, staideil,
  Bha 's an chonstri stroiceach, scaiteach,
Fir gun bhron, gun leon gun airsneal,
  Leanadh toir as toir a chasgadh.
      Holibh o, &c.

Buidheann mo ghaoil nach faoin caittein,
  Buidheann nach gann greann san ath-stri;
Buidheann santach nam bhi aca,
  Rusgadh lann fo shranraich bhratach.
      Holibh o, &c.

Buidheann uallach nuair na caismeachd,
  Leanadh ruaig gun luaidh air gealtachd,
Cinn as guaillean cruaidh gan spealtadh,
  Eadach ruagh le fuaim ga shrachdadh.
      Holibh o, &c.

Bhuighinn rioghail, 's fir-ghlan, allamh,
  Bhuighinn gun fhiamh, 's iotadh fal orr,
Bhuighinn gun sgath 'm blar na'n deannal,
  Foinnidh, narach laidir fearrail.
      Holibh o, &c.

Bhuighinn mhor sa m por nach troicheil,
  Dh' fhas gu meamnach, dealbhach toirteil,
Fearrail fo'n airm, 's meirg da nochda,
  Ri uchd stoirm nach leanabail coslas.
      Holibh o, &c.

Suighe-mid mu'n bhord, stolda, beachdail,
An t-suil san dorn nach ol amach i,
'Slaint' Shir Sheumas dheagh thi'n dachaidh,
Aon mhac De mar sgeith do'd phearsainn.

*Luinneag.*

Holibh o iriag o ilil o,
Holibh o iriag o ro thi,
Holibh o iriag o ilil o,
Smeorach le clann Domhnuill mi.

---

## ORAN LUAIDH NO FUCAIDH.

Le Alasdair Macdomhnuill.

*Luinneag.*

Holibh o iriag o ilil o,
Holibh o iriag o ro thi,
Holibh o iriag o ilil o,
Smeorach le clann
Roanuill mi.

Gur a mise an smeorach chreagach,
An deigh leum far cuach mo nidein,
'Sholar bìdh do 'm iannabh beaga,
Sheinninn ceol air bàr gach bidein.
Holibh o, &c.

Smeorach mise do chlann Domhnuill,
Dream a dhiteadh is a leonadh,
'S chaidh mo chuir an riochd na smeoraich,
Gu bhi seinn 's a cur ri ceol doibh.
Holibh o, &c.

San chraig ghuirm a thogadh mise,
An sgiorachd chaisteil bhuiribh nan cliar,
Tir tha daonnan a cuir thairis,
Le tuil bhainne meala 's fiona.
Holibh o, &c.

Sliochd nan eun fo 'n chaisteal tioram,
'S bho eillein Jonain nan Gallan,
Moch 'us feasgar togar m' ìolach,
Seinn gu bileach milis, mealach.
Holibh o, &c.

Tha mi do 'n ghur rioghail luachar,
'S math eun fhaotainn a nead usal,
Ghineadh mi gun chol gun truailleadh,
Fuidh sgiathaibh Ailein mhic Ruairi.
Holibh o, &c.

Cinne glan gun smùr gun smodan,
Gun smal, gun lua' rua' gun ghroddan,
'S iad gun ghiamh, gun fheall gun sodan,
'S treine am buille an diu na n trodon.
Holibh o, &c.

Cinne rioghail th' air am buantachd,
A mire mhearadh na cruaghach,
'S daoimean iad gun spar gun truailleadh,
Nach gabh stur gne smol na rua-mheirg.
Holibh o, &c.

Cinne mor gun bhosd gun sparan,
Suairce siobhalt gun rapal,
Coimhneil aithnideil ri cairdean,
Fuilteach faobharach ri namhaid.
Holibh o, &c.

Raonallaich nan or chrios tagach,
  Nan luireach nan sgiath sna n clogaid,
Theid a sios gu gunnach dagach,
  Na fir ghasta shundach chogach.
      Holibh o, &c.

Sud na h-aon daoine tha maire.
  Nach deanadh air plundrainn cromadh,
Dheanadh ann san araich gearradh,
  Cinn gan scaradh cuirp ga m pronnadh.
      Holibh o, &c.

Madain chetein m bàr gach badain,
  Sgoileadh ciuil o ghloic mo ghuibein,
'S aluinn mo thriutraich 's moghlagan,
  Stailcadh mo dha bhuinn air stuibein,
      Holibh o, &c.

Gur a mise cruit nan cnocan,
  Seinn mo leadain air gach bachdan,
'S mo chearc fein 'na beus air stocan,
  'S glan air glocan air gach stacan.
      Holibh o, &c.

Crith-chiuil air m' ugan ga bogadh,
  'S mo chom-tur uile lan beadraidh,
Tein eibhinn am uchd air fadadh,
  'S mi air fad gu dannsa air leagail.
      Holibh o, &c.

Nuair chuirinn geoic air mo ghogan,
  Sa thogainn mo shailm air creagan,
'Sann orm fein a bhiodh an frogan,
  Ceol ga thogail 's bron ga leagail.
      Holibh o, &c.

Eoin bhuchalach bhreac na coille,
Le 'n organaibh ordail mar-ruinn,
'S feadag ghlan am beul gach coilich,
'S binn fead choill air gheugabh baraich.
Holibh o, &c.

'S mise an t'eunan beag le m fheadan,
Maidinn dhruic 'm bar gach badain,
Sheinneadh na puirt ghrinn gun screadan,
'S ionmhuinn m' fheadan feadh gach lagain.
Holibh o, &c.

Cuiremid sios eadh ar mionaich,
Tosta nan currainnean clannach,
Nan colg scaiteach gasta biorach,
'S ro mhor sgil air comhrag lannach.
Holibh o, &c.

Bho n tha mi teannadh gu heirir,
Umhlaicheam mi' achdair gu cala,
Tosta mhuideart ceann nan Seileach,
'S an t-slainte eil' ud Triath nan Garrach.
Holibh o, &c.

Lion suas an glainne ceudna,
Cuimhnichemid slainte n t-Sleibhtich,
Ridir og gasta nach euradh,
Dol le scairt a shrachdadh bheistean.
Holibh o, &c.

Slainte Jarl antrum tosta phriosail,
'S na tha n Eirinn chlannaibh Milidh,
Tha mo sheile bathadh m iota,
Chionn gu bheil mo bheul lan mislein.
Holibh o, &c.

Greasam gu finid gun stopadh,
Ach cha mhiann leom a bhi bachdach,
Puirt chiuil na smeoraiche dosaich,
Tostam fior sheobhag na Ceapaich.
Holibh o, &c.

Togamaid slainte nan gleannach,
Fo Chóthan nam bradan earreach,
Bheireadh air bocanaibh pilleadh,
Cha bu ghioragach iad air bealach.
Holibh o, &c.

Diolamaid'n tost so barrach,
Deoch slainte nam fiurana glana,
Bho chruachan beann na trom ghailinn,
'S 'o Ghleann-nodha nan sonn fearrail.
Holibh o, &c.

Co'n namhaid sin roimh a sheasadh,
'S cruaidh ruisgte na'n duirn gu slaistrich,
Laoich a scathadh cheann 's leasradh,
Na suinn sheasach shundach mhaiseach.

Holibh o iriag o ilil o,
Holibh o iriag o ro thi,
Holibh o iriag o ilil o,
Smeorach le clann
Ranuil mi.

## ORAN DO DH' ALASTAIR MACCOLLA.

AIR mo dhruim 's tom fhalaich,
'S beag mo shunt ris a bhannal,
Air an cùntar an t-aran mar lòn.
Air mo, &c.

Fhir na ghearra-ghruaige duibhi',
Tha mi deurach gad chumhadh,
O'n la reub thu cuan struthach nan rod.
Fhir na, &c.

Cha robh thu ghraidh 's cha bu chuibhi',
A buain bhairneach air rugha,
Sann a bha thu 's do bhuidheann a g ol.
Cha robh, &c.

An t-og aigeantach rioghail,
Chuireadh 'sgairt fo na miltean,
Nair thoigte leis piob as breid sroil.
An t-og, &c.

Gu n eireadh sud leasan,
Fir ur agus fleasgaich,
O na badain-bheag phreas am bi n ceò.
Gu n, &c.

Leat bu mhiann a bhi agad,
Claimhe cùil a chinn aisnich,
Le faobhar cruaidh sgaiteach geur gorm.
Leat bu, &c.

Cha bu tais 's cha bu tla u,
Macrachd suas roimh 'n bhragada,
Air each aigiontach ard nan ceithir brog.
Cha bu, &c.

Cha bu chlaoghaire truid u,
Dol an aghaidh an trupa,
Ceim air t-aghairt nan uchd be do nòs.
Cha bu, &c.

Cha robh cron ort ri aireadh,
Gad a schribht e air paipeir,
Ach mhead sa bha n ardan ad shroin.
Cha robh, &c.

Stric mi smuainteach roimh latha,
Nach do dhio'ail u t-athair,
Sud a mheadaich droch dhath air mo neoil.
Stric mi, &c.

Am fear liath bha 's an charraig,
Dul iaruinn ma bhallaibh,
Faiceadh Dia gum be m barranta sloigh.
Am fear, &c.

Ach tha mo mhuingin an Criost,
Gum bi latha ga dhiol sud,
Mu'n teirig do mhiorbhuilean mor.
Ach tha, &c.

Ach fhuair mi sgeul o Dhunchanan,
Bhrist leus air mo sheallamh,
Mo chreach leir nach robh Alastair beò.
Ach fhuair, &c.

Agus firinn bho n chlarsair,
Tighin air tìr am Port Phadruig,
Cha 'd rinn m' intinn fein failte ra cheol.
Agus firinn, &c.

Soil leam scapadh fir Ile,
Agus uiaslean Chintire,
'S cha n fhasa leam diol Raonuill oig.
Soil leam, &c.

Gu n comhnadh Dia na cinn fheadhnai,
Dhalbh am freasdal na gaothaidh,
Air fleasgairt beag caol nan tri seol.
Gu n, &c.

San n t-Aonghas og glinneach,
A ghabh fogradh thair lingidh,
Struagh gun roiseal da chinneadh ga choir.
San n, &c.

Agus mis' o chul gàraidh,
Aig amharc trupa Shir Dàidh,
Cha b' iad communn mo graidhse na screoid.
Agus mis', &c.

A riogh gur h-iomad sonn aluinn,
Bha companta braithreil,
Thuit mu scousadh Dhunabhairt gun deò.
A riogh gur, &c.

Luchd chaitheadh nan cuantain,
Ri latha ga fhuairead,
Gad a dheireadh muir suas ri slait bheoil.
Luchd, &c.

Luchd bhualadh nam buillean,
Nuair bu chruaidh air cach fuireach,
Nam biodh uachdarain bhunailteach oirbh.
Luchd, &c.

---

## ORAN DO MHACDHONNACHAIDH IONBHARADH.

*Air fonn*—"Muirt Ghlinne-Comhann."

Gur mis' 'th air mo lagadh,
'S mi coimhead na faichidh ud thàll,
'S nach d' fhuair mi mar chleachd mi;
Daoin' uaisle ga 'm glachdail air laimh;
A dheagh mhic Dhonnachaidh nam brattach,
Fhuair cliu ann am pailteas thair chach,
Gur a buan leam do chadal,
'S tu gun ghluasad bho mhaduin diamairt.

'S olc leam aobhar do cheile,
'S i na laidhe fo eislein gach là,
Mu chridhe na feile,
Nach do glac bonn do 'n eacoir mar ghna;
Mhic àn fhir bu mhaith alladh,
Choisinn cliu nam càrraid na'm blàr,
Gheibhte clarsach ad thalla,
Ceol piob agus fàrrum air chlàr.

Nuaìr a bhiodh tu 's tigh osda,
'S do chairdean a 'd choir mar bu dual,
Ard cheannas a mhoid u,
A cumail cothrom is coir ris an tualh;
Cha b ann ri togail dhuibh ulaidh,
Dhuit fein a chur cuinnidh a suas,
'S lionmhor fear a bha tùrsach,
Nam do thogail air ghuilan an 't sluaigh.

Na'm bu ghunna na claimhe,
A 'dh fhagadh tu 'd laidhe gu n deo,
Gur 'h iomadh òg gasda,
A 'dh eireadh amach air do thoir,
Gu 'm biodh togail air mhartabh,
Agus iomain air chreachaibh gu leoir,
Siomad mac bhiodh gun athair,
Agus bean gun fhear tighe fo bhròn.

Ge be ga'm 'b aithne do sheanachas,
Gur lionmhor do ranntaidh 's gur pailt,
Gur cairdeach thu Dhomhnuill,
Ga'n robh corr is leàth Alba fo smachd,
Sin 's do dh oighre Dhùn Tuilm thu,
Sàr mharcaich nan cursanabh bras,
Gur ogha thu do Dhughall,
Rinn caimp aig an Ruta le fheachd.

'S car' thu Ridrigh Bhealaich,
'Stric a choisinn buaidh chairrium le arm,
Do dh'fhuil direach mhic Cailein,
Shlioc Diarmuid bha tamull san Fhraing,
Cha d fhuair sibh riamh sgainnill,
Gad bu mhiann libh bhi n carraid nan lann,
Ri h'am togbhail do lice,
Slionmhor uaislean bha an misneach air chall.

Gur h'iomadh fuil phriseil,
Tha air sochdadh 's air sioladh ad ghruaidh,
'S car thu Dhonnacha nan caisteal,
Mha Intoisich tha mach 's taobh tuath,
'S do mhac Coinnich Chinntaile,
A bheireadh do bhardaibh an duais,
Mhorair Drumadach gallach,
Bha sud dhuit na charaid da uair.

Dh' eireidh oighre Lochabar,
  Ann ad t-aobhar le bhrattach 's bu choir,
Tighearn og Lochnaneala,
  MacAonghais bho charraig nan seòl,
MacDhonnachai a Ghlinne,
  Ceann-feadhnaidh na gillean gu ol,
'S iomadh Iarla is fear fearruinn,
  Bhios a 'g urachadh t-allaidh ri'm beo.

Mhic an fhir bho Bhunatha,
  Bho gharadh na n abhul 's na m peur,
Far an taoghladh luchd rathaid,
  Sa 'm faigheadh iad aighear nan teud,
Nam nan corn ga n cuir seachad,
  Bhiodh do choillean air lasadh do cheir,
Thainig creach oirn bho n'urraidh,
  Gur a deachdair dhuinn fuireach ad dheigh.

Tha sinn gorach n'ar barail,
  Nuair tha sinn gad ghearan cho mor,
S gur e ard Riogh nun aingeal,
  Ghabh liubhairt nar barranta sloigh,
Gu eibhneas 's gu aighear,
  Bhi ga eisteachd na chathair le gloir,
Gu 'n gleadhadh Dia dhuinn Gilleasbuig,
  As do dheoghaidh gar seasadh sa choir.

Gur h-e-aobhar mo chaoinidh,
  Na dh'aisig na daoine th air sail,
Thu bhi n cruiste an Aird chattan,
  Gun mo dhuil ri d' theachd dhachaidh gu brath,
Fhir a leughadh an soisgeul,
  Sa bheireadh as tuigse do chach,
Gum bu treun an cul neart thu,
  'S lionar saoidh a bha g' achdain do bhais.

## MOLADH BEINN-DORAIN.

Le Donnachadh Ban.

*Air-fonn.*—"Piobaireachd."

### URLAR.

An t-urram thar gach beinn
Aig Beinn-Dòrain!
Na chunnaic mi fo 'n ghréin,
Si bu bhòiche leam;
Monadh fada, réidh,
Cuile 'm faighte féidh,
Soilleireachd an t-sléibhe
Bha mi sònnrachadh;
Doireachan nan geug,
Coill anns am bi feur,
'S foineasach an spréidh,
Bhios a chòmhnaidh ann;
Greadhainn bu gheal céir,
Faoghaid air an déigh,
'S laghach leam an sreud
A bha sròineiseach.
'S aigeannach fear eutrom,
Gun mhòrchuis,
Théid fasanda na éideadh,
Neo-spòrsail;
Tha mhanntal uime féin,
Caidhtiche nach tréig,
Bratach dhearg mar chéir
Bhios mar chòmhdach air;
'S culuidh g'a chuir éug,
Duin' a dheanadh téuchd,
Gunna bu mhath gléus,
An glac òganaich:

Spor anns am biodh bearn,
Tarran air a ceann,
Snap a bhuaileadh teann
Ris na h-ordaibh i;
  Ochd-shlisneach gun fheall,
Stoc de'n fhiodh gun mheang,
Lotadh an damh seang,
A's a leònadh e.
  'S fear a bhiodh mar cheaird,
Riu' sònnraichte,
Dh-fhòdhnadh dhaibh gun taing,
Le chuid seòlaidhean;
Gheibhte sud ri àm
Pádruig anns a' ghleann,
Gillean a's coin sheang,
'S e toirt orduidh dhaibh;
Peileirean nan deann,
Teine g'an cuir ann,
Eilid nam beann àrd,
Théidh a leònadh leo.

SIUBHAL.

  'Si 'n eilid bheag, bhinneach,
Bu ghuiniche sraonadh,
Le cuinnein geur, biorach,
A sireadh na gaoithe,
Gasganach, speireach,
Feadh chreachainn na beinne,
Le eagal ro' theine,
Cha teirinn i 'n t-aonach;
Ge d' théid i na cabhaig,
Cha ghearain i maothan;
Bha sinnsreachd fallain,
'Nuair a shìneadh i h-anail,

'S toil-inntinn leam tanasg,
Ga' laungan a chluinntinn,
'Si 'g iarraidh a leannain
'N àm darraidh le caoineas,
'S e damh a chinn allaidh
Bu gheal-cheireach feaman,
Gu caparach, ceannard,
A b' fharamach raoiceadh,
'S e chòmhnuidh 'm Beinn-dòrain,
'S e eolach m'a fraoinibh.
'S ann am Beinn-dòrain,
Bu mhòr dhomh r'a innseadh
A liuthad damh ceannard,
Tha fanntuinn san fhrìth ud;
Eilid chaol, eanngach,
'S a laoighean 'ga leantuinn,
Le 'n gasgana geala,
Ri bealach a dìreadh,
Ri fraoidh Choire-chruiteir,
A chuideachda phìceach;
'Nuair a shìneas i h-iongan
'S a théid i na' deannaibh,
Cha saltradh air thalamh,
Ach barran nan ìnean,
Cò b' urrain g'a leantuinn,
A dh-fhearaibh na rìoghachd?
'S arraideach, farumach,
Carach air grine,
A chòisridh nach fhanadh
Gnè smal air an ìnntin,
Ach caochlaideach, curaideach,
Caol-chasach, ullamh,
An aois cha chuir truim' orra,
Muladh no mì-ghean;

'Se shlànaich an culaidh,
Feoil mhais, agus mhuineil,
Bhi tàmhachd am bunailt,
An cuile na frìthe;
Le àilleas a fuireach,
Air fasach 'nan grunna,
'Si 'n àsainn a mhuime,
Tha cumail na cìche,
Ris na laoigh bhreaca, bhallach,
Nach meathlaich na sianntan,
Le 'n cridheacha meara,
Le bainne na cìoba,
Griseanach, eangach,
Le 'n girteagan geala,
Le 'n corpannan glanna,
Le fallaineachd fìor-uisg;
Le farum gun ghearan,
Feadh ghleannan na mìlltich;
Ge d' thigeadh an sneachda
Cha 'n iarradh iad aitreabh,
'S e lag a Choir'-altrum
Bhios aca g'an dìdean;
Feadh stacan, a's bhacan,
A's ghlacagan dìomhair,
Le 'n leapaichean fasgach
An taic Eas-an-t-sìthan.

URLAR.

Tha 'n eilid anns an fhrìth
Mar bu choir dh' ì bhi,
Far am faigh i millteach
Glan-feòirneanach;
Bruchorachd a's cìob,
Lusan am bi brigh,

Chuireadh sult a's igh
Air a lòineinibh.
Fuaran anns am bi
Biolaire gun dìth,
'S millse lea' na 'm fion
'S e gu'n oladh i;
Cuiseagan a's riasg,
Chinneas air an t-sliabh,
B' annsadh lea' mar bhiadh
Na na fòghlaichean.
'S ann do'n teachd an tir
A bha soghar lea',
Sobhrach a's eala-bhi
'S barra neòineanan;
Dobhrach, bhallach, mhin,
Ghobhlach, bharrach, shlìom,
Lointean far an cinn
I'na mòthraichean;
Sud am porsan bidh
Mheudaicheadh an clì
Bheireadh iad a nios
Ri am do-licheinn;
Chuireadh air an druim
Brata saille cruinn,
Air an carcais luim
Nach bu lodail.
B' e sin an caidreamh grinn
Mu thra-neòine,
'Nuair a thionaladh iad cruinn,
Anns a' ghlomuinn:
Air fhad 's ga'm biodh an oidhch',
Dad cha tigeadh ribh,
Fasgadh bhun an tuim
B' àite comhnuidh dhaibh;

Leapaichean nam fiadh,
Far an robh iad riamh,
An aonach farsuinn fial,
'S ann am mòr-mhonadh.
'S iad bu taitneach fiamh,
'Nuair bu daitht' am bian,
'S cha b'i 'n airc am miann,
Ach Beinn-dòrain.

SIUBHAL.

A bhein lusanach, fhaileanach,
Mheallanach, liòntach,
Gun choimeas 'ga falluinn
Air thalamh na Criosdachd;
'S ro-neònach tha mise,
Le boichead a sliosa,
Nach 'eil còir aic' an ciste
Air tiotal na rioghachd;
'S i air dubladh le gibhtean,
'S air lùisreadh le miosan,
Nach 'eil bichiont' a' bristeadh.
Air phriseanaibh tìre;
Lăn trusgan gun deireas,
Le usgraichean coille,
Bàrr-guc air gach doire,
Gun choir' ort r'a innseadh;
Far an uchd-ardach coileach,
Le shrutaichibh loinneil,
'S eoin bhuchalach bheag' eil
Le'n ceileiribh lionmhor.
'S am buicean beag sgiolta,
Bu sgiobalt' air grine,
Gu'n sgiorradh, gu'n tubaist,
Gu'n tuisleadh, gu'n diobradh,

Crodhanadh, biorach
Feadh coire 'ga shireadh,
Feadh fraoich agus firich,
Air mhire 'ga dhìreadh;
Feadh ranaich, a's barraich
Gu'm b' araideach inntinn,
Ann an iosal gach feadain,
'S air airde gach creagain
Gu mireanach, beiceasach,
Easgonach, sinteach;
'Nuair a theid o 'na bhoile
Le clisge sa' choille,
A's e ruith feadh gach doire,
Air dheireadh cha bhi e:
Leis an eangaig bu chaoile
'S e b' eutruime sinteag,
Mu chnocanaibh donna
Le ruith dara-tomain,
'S e togairt an coinneamh
Bean-chomuinn o's 'n iosal.
Tha mhaoisleach bheag bhrannga
Sa' ghleannan a chomhnaidh,
'S i fuireach san fhireach
Le minneinean oga:
Cluas bhiorach gu clàisteachd,
Suil chorrach gu faicinn,
'S i earbsach 'na casan
Chur seachad na mointich:
Ged' thig Caoillte 's Cuchullain,
'S gach duine de'n t-seòrs' ud,
Na tha dhaoine 's do dh-eachaibh,
Air fasta Righ Deòrsa,
Nan tearnadh i craiceann
O luaidhe 's o lasair,

Cha chual' a's cha 'n fhac i
Na ghlacadh r'a beò i;
'S i grad-charach, fad-chasach,
Aigeannach, neònach,
Geal-cheireach, gasganach,
Gealtach roi' mhadadh,
Air chaisead na leachdainn
Cha saltradh i comhnard:
Si noigeanach, groigeasach
Gog-cheannach, sornach;
Bior-shuileach, sgur-shuileach,
Frionasach, furachair,
A fuireach sa' mhunadh,
'Sna thuinich a seòrsa.

URLAR.

Bi sin a' mhaoisleach luaineach,
Feadh òganan;
Biolaichean nam-bruach
'S aite-comhnuidh dh'i,
Duilleagan nan craobh,
Bileagan an fhraoich
Criomagan a gaoil,
Cha b'e 'm fotrus.
A h-aigneadh eutrom suairc,
Aobhach ait gun ghruaim,
Ceann bu bhraise, ghuanaiche,
Ghòraiche;
A' chré bu cheanalt' stuaim,
Chalaich i gu buan
An gleann a' bharraich uaine
Bu nòsaire.
'S tric a ghabh i cluain
Sa' chreig mhòir,

O'n is miosail leatha bhi 'Luan
A's a Dhòmhnach ann:
Pris an dean i suain
Bichionta mu'n cuairt,
A bhristeas a' ghaoth tuath,
'S nach leig deò oirre,
Am fasgadh doire-chrò,
An taice ris an t-sròin,
Am measg nam faillean òga
'S nan cosagan.
Masgadh 'n fhuarain mhòir,
'S e paillte gu leòir,
'S blasda le' na'm beòr
Gu bhi pòit orra.
Deoch de'n t-sruthan uasal
R'a òl aice,
Dh' fhàgas fallain,
Fuasgailteach, òigeil i:
Grad-charach ri uair,
'S eathlamh bheir i cuairt,
'Nuair thachradh i'n ruaig,
'S a bhiodh toir oirre.
'S mao-bhuidh daitht' a snuagh,
Dearg a dreach sa tuar,
'S gurro-iomadh buaidh
Tha mar chòladh oirr';
Fulangach air fuachd,
Is i gun chum' air luath's;
Urram clàisteachd chluas
Na Rinn-eòrpa dh'i.

SIUBHAL.

Bu ghrinnleam am pannal
A' tarruinn an òrdugh,

A' direadh le farum
Ri carraig na Sròine;
Eadar sliabh Craobh-na-h-ainnis,
A's beul Choire-dhainghein,
Bu bhiadhchar greidh cheannard
Nach ceannaich am porsan;
Da thaobh choire-rannoich
Mu sgeith sin a' bhealaich,
Coire réidh Beinn-Achaladair,
A's thairis mu'n chonn-lon:
Air lurgan na Laoidhre
Bu ghreadhnach a' chòisri,
Mu larach-na-Feinne
'S a' Chraig-sheilich 'na dheigh sin,
Far an cruinnich na h-eildean
Bu neo-speiseal mu'n fhoghlaich:
'S gu'm b'e 'n aighear a's an eibhneas
Bhi faicheachd air reidhlein,
'A comh-mhacnus r'a chéile,
'S a' leumnaich feadh mointich;
Ann am pollachaibh daimseir
Le sodradh gu meamnach,
Gu togarrach mearrachdasach,
Ain-fheasach gorach.
'S cha bhiodh ìot air an teangaidh
Taobh shois a' Mhill-teanail,
Le fion-uillt na h-Annaid,
Blas meala r'a òl air;
Sruth brioghmhor geal tana,
'S e siothladh tor 'n ghaineamh,
'S e 's millse na'n caineal,
Cha b' ain-eolach oirnn e:
Sud an ìoc-shlainnte mhaireann,
A thig a iochdar an talaimh,

Gheibhte lionmhoireachd math dh'i
Gu'n a cheannach' le storas;
Air faruinn na beinne
Is daicheala sealladh,
A dh'fhas anns a' cheithreamh
A'bheil mi 'n Rinn-eòrpa:
Le gloinead a h-uisge,
Gu mao-bhlast a brisg-gheal,
Caoin, caomhail, glan, miosail,
Neo-mhisgeach ri poit' air:
Le fuarainibh grinne
Am bun gruamach no biolair,
Coineach uaine mu'n iomall,
A's iomadach seòrsa:
Bu ghlan uachdar na linne
Gu neo-bhuaireasach milis,
Tigh'n 'na chuairteig o'n ghrinneal
Air slinnein Beinn-dòrain.
 Tha leth-taobh na leachdainn
Le mais' air a comhdach,
'S am fridh-choirean creagach
'Na shesamh g'a choir sin,
Gu stobanach, stacanach,
Slocanach, laganach,
Cnocanach, crapanach,
Caiteanach, ròmach;
Pasganach, badanach,
Bachlagach, boidheach
A h-aiseirine corrach,
'Nam fasraichsan mollach,
'Si b'asadh dhomh mholladh,
Bha sonas gu leoir oirr':
Cluigeanach, gucagach,
Uchdanach, comhnard

Le dithean glan, ruiteach,
Breac, misleanach, sultmhor:
Tha 'n fhridh air a busgadh
San trusgan bu choir dh'i.

URLAR.

'S am monadh farsuinn faoin
Glacach, sronagach;
Lag a' Choire-fhraoich
Cuid bu bhoiche dheth;
Sin am fearann caoin
Air an d'fhàs an aoidh,
Far am bi na laoigh
'S na daimh chrocach;
A's e deisearach ri grein,
Seasgaireachd g'a réir,
'S neo-bheag air an éildeig
Bhi chomhnaidh ann,
'S glan fallain a cré,
Is banail i 'na beus;
Cha robh h-anail breun,
Ge b'e phogadh i.
'S e 'n coire choisinn gaol
A h-uil' òganaich,
A chunna' riamh a thaobh,
'S a ghabh eòlas air:
'S lionmhor feadan caol
Air an eirich gaoth,
Far am bi na laoich
Cumail codhalach;
Bruthaichean nan learg
Far am biodh greidh dhearg,
Ceann-uighe gach sealg
Fad am beò-shlainnt';

A's e lan do'n h-uile maoin,
A thig amach le braon,
Faile nan suth-chraobh,
A's nan ròsann an.
  Gheibte tachdar eisg
Air a corsa,
A's bhi 'gan ruith le leus
Anns na mor-shruthan;
Mordha cumhann geur,
Le chrann giubhais fein,
Air fir shubhach, threubhach
'Nan dor-naibh:
Bu sholasach a' leum'
Bric air buinne reidh,
A' ceapadh chuileag eutrom
'Nan dorlaichean;
Cha 'n'eil muir no tìr
Am beil tuille brìgh,
'S tha feadh do chrich'
Air a h-ordachadh.

### AN CRUNLUAITH.

  Tha 'n eilid anns a ghleannan so,
Cha 'n amadan gu'n eòlas
A leanadh i mar b-aithne dha
Tig'n farasda na codhail,
Gu faiteach bhi 'na h-earalas,
Tig'n' am faigse dh'i mu'n caraich i,
Gu faicilleach, gle earraigeach,
Mu'm fairich i ga còir e;
Feadh shlochd, a's ghlac, a's chamhanan,
A's chlach a dheanadh falach air,
Bhi beachdail air an talamh,
'S air a' char a thig na neoil air;

'S an t-asdar bhi 'ga tharruinn air
Cho macanta 's a b' aithne dha,
Gu'n glacadh e ga h-aindeoin i
Le h-anabharra seoltachd;
Le tùr, gun ghainne baralach,
An t-suil a chuir gu danara,
A' stiuireadh' na du'-bannaiche,
'S a h-aire ri fear-croice;
Bhiodh rudan air an tarruinn
Leis an lubt' an t-iarrunn-earra,
Bheireadh ionnsai' nach bi'dh mearachdach
Do'n fhear a bhiodh 'ga seòladh;
Spŏr ùr an deis a teannachadh,
Buil' uird a' sgailceadh dainghean ris,
Cha diult an t-srad, 'nuair bheanas i
Do'n deannaigh a bha neònach:
Se 'm fudar tioram tean-abaich
Air chul an asgairt ghreannanaich,
Cuir smuid ri acuinn mheallanaich
A baraille Nic-Còiseam.
B'ionmhuinn le fir cheanalta,
Nach b'aineolach mu sporsta,
Bhi timcheall air na bealaichean
Le fearalachd na h-òige:
Far am bi na feidh gu farumach,
'S na fir 'nan deigh gu caithriseach,
Le gunna bu mhath barrandas
Thoirt aingil 'nuair bu choir dh'i;
'S le cuilean foirmeal togarrach,
'G am biodh a stiuir air bhogadan,
'S e miol'airteich gu sodanach,
'S nach ob e dol 'nan codhail;
'Na fhurbuidh laidir, cosgarrach,
Ro inntinneach, neo-fhoistinnach,

Gu guineach, sgiamhach, gob-easgaidh,
San obair bh'aig a sheòrsa;
'S a fhriogan cuilg a' togail air,
Gu maildheach, gruamach, doichealach,
'S a gheanachan cnuasaichd fosgailt',
'Comh-bhogartaich r'an sgornan.
Gu'm b' araideach a' charachd ud,
'S bu chabhagach i 'n comhnuidh,
'Nuair a shineadh iad na h-iongannan
Le h-athghoirid na mointich;
Na beanntaichean 's na bealaichean
Gu'm freagradh iad mac-talla dhut,
Le fuaim na gairme gallanaich
Aig farum a' choin ròmaich:
'Gan tearnadh as na mullaichean
Gu linnichean nach grunnaich iad,
'S ann a bhith's iad feadh na tuinne;
Anns an luineinich 's iad leòinte
'S na cuileinean gu fulasgach
'G an cumail air na munealaibh,
'S nach urrainn iad dol tuilleadh as,
Ach fuireach, 's bhi gun deò annt',
'S ge do thuirt mi began riu,
Mu'n innsinn uil' an dleasnas orra,
Chuireadh iad a' m' bhreislich mi
Le deisimearachd chòmraidh.

## ORAN LE SILIS NI MHIC RAONUILL,

### AN AGHAIDH NA H-OBAR NOGHA.

'S MISE th'air mo bhodh'radh
Le solas na h-obhar nogha,
Ag eisdeachd nan daoine,
A' laoidh mar ni iad an gnothach;
B'fhearr leam bhi as eugmhais,
Gu m'aois, gus am bithinn gnothaist,
Na bhi 'g eisdeachd an sgeul ud,
Mur leumas iad air na mnaibh.

Ged bhithinns' na m' ghruagaich,
Co uallach 's a bha mi roimhe,
Cha chluinnte re'm bheo mi,
Cuir toir air an obair nogha;
Mur faighinn fear posda
Le deoin, a dheanadh mo ghnothach,
Cha bu d'fhiu leam cuairt
D'fhear fuadain, 's a shiubh'leadh roimhe.

Mo chomhairle, san tìm so,
Do nianaig i bhi gu taitheach,
Bhi gu teistail, diomhair,
Gun mhi-dhathaich idir a gabhail,
O na gillean òga,
Air bhoichid da'm bi 'n labhairt,
Ach gu'n dean sibh còrdadh,
Pòsadh, a's dol a luidhe.

Mo chomhairle re m' bheo dhuibh,
Na h-oganaich uile sheach'nadh,
Gun am fulang dàna,
An caint, na'm briath'ran fachaid,
B'fhearr leam dol thar sàile,
Do'n aite riamh nach fhacas,
Na bhi giulan phaisdean
Do ghraisg nach fuilig am faicinn.

Bithidh mionnan, agus briath'ran,
'S mi-chiataidh an deigh a leithid,
Bithidh gul, agus caoidh ann,
A's caoch ladh na h-uile latha;
Bithidh cùram air cairdean,
Bithidh cràdh aig mathair, a's athair,
'S mo nianagan greannar,
Bithidh cuimhneach na tha mi 'gradh.

Bithidh ministeirean, 's cleir ann,
'G ar eigheadh a stigh gu h-Eaglais,
Cha'n usa dhuibh na h-eildearan
'Nuair 's eigean duibh thighinn gu seisean;
Cha'n fhaigh sibh radh-eisteachd,
Ur beusan cha dean ur seasamh,
A's bheir sibh moran nàire
Do'r cairdean, mur bi sibh teistail.

Mo nianagan boidheach,
Na'm b'eolach sibh mar mise,
Mu'na bhrosgal bhreige,
Seal mu'n eirich air a chriosan,
Gheibh sibh gealladh pòsaidh,
'Nuair thoisicheas bog a bhriseidh,
'S 'n'air a gheibh e'n ruaig ud,
"Bur uainn i cha'n fhacadh mis' i."

'Nuair theid sibh chun na feille,
Na geillibh do luchd nan gibhtean,
Innsidh mi dhuibh reasan,
Is feudail nach coisinn meas iad.
Ge do gheibh sibh lamh'nean,
Faine, agus deise riban,
Is daor a ni sibh phaidheadh,
'Nuair dh'ardaicheas air a chriosan.

Bheirinn dhuibh mo sheoladh,
'S re'r beo, na'n deanadh sibh ghabhail,
Cha chuireadh sibh deigh orra
Fein, na air an obair nogha,
Bithidh iad breannach, breugach,
Mu gheileas sibh ullamh romha,
'S na'n gabhadh sibh mo sheoladh,
'S e 'm pòsadh a dheanadh gnothach.

Chi thu gruagach riamhach,
'S crios sioda oir' an ceangal,
Ach meallar i os 'n iosal,
A's striochdas i do na ghnothach,
Damhsaidh si air urlar,
Gu suntach an deigh a leithid;
Ach 'nuair a thig am paisdean,
B'fhearr bhi mar bha i roimhe.

Tha ceist nam ban air Ruairi
Chuir buaidh air an obair nogha,
'S ioma grugach uallach,
Le suairceas tha teachd m'a chomhair;
Duil aca gu'm b'fheard' iad,
Cairdeas na h-obar nogha;
Ach 's ann a bheir i tàir orr',
Nach fag iad re fad an latha.

# MIANN AN FHIOR GHAIL 'NUAIR A BHA E'N TIR AINEOIL.

*Air fonn*—"Tha mo chadal luaimneach."

'S TRUAGH gu'n bhi san aite,
San d'araicheadh m'oig' an tùs,
'G amharc maise Naduir,
Taobh aimhne nam badan dlù;
Do'n tug i, mar chaomh-mhàthair,
Gach sgeimh, 's math a d'fheudtc luaidh,
'S am bheil mo ghaol, 's mo chàirde,
A's m'Ard-mhath, Deo ghrein nam buadh.

Air chluainibh glas nan seimh-shruth,
Measg threud agus, uan gun fheall,
A's ghabh'raibh breac ag leimnich
Feadh eidheanaich, sna creagaibh ard;
San ait' am biodh na h-eiltean
Sa' bheinn a' dlu bhreith nan laogh,
Sam falachadh bean a chaoil-bhuic
Sna caoiltean a meannan maoth.

Bithidh Iolair luath nan speur ann,
Ag geur ruàg' a choileich dhuibh,
'S 'n'air threigeas luthas a scè e,
'S ro eibhinn leis dosan tiugh;
Bithidh tarmach breac am beinn ann,
A's binn-fheadag, 's coileach ruadh,
'S eala bhàn a' seinn ann,
Air linn, 's lach air lochan fuar.

Chit' muintir an t-sruith gheimnich
Ag eirigh re easan garbh,
'S an tuil ag teachd na taomaibh,
Le beucaibh, a's airde toirm,
'N'air tharlas dha bhi 'g eirigh,
Ag reubadh nam bruach, 's nan crann,
Thig creagaibh trom o'n airde,
'S bithidh tairneach, 's crith thalmhuin ann.

Bithidh creag air chreig ag spealgadh,
Le garbh-thoirm an grund an eas,
Uisg' 'g eirigh suas na neulaidh
Sa ghrein feuchain bogha frais.
Cha mhair neach fudh ach maighdean,
Ni aoibhneas na h-uaimh fudh 'n t-sruth,
Na amhasg oilteoil, fiaclach,
Na iasg teich' o'n dobhar chu.

O choiribh goileach, iochd'rach,
Thig iasga mar shaighid a'ruidh,
'S tuitidh ris na'n siamain,
Le sciath sgaoilt', a's earr air chrith,
A' sin theid iad do ionnsaidh
Sruith seimh-ruidh nan innse glas,
Na lubaidh bhitheas ag tiondadh
Gu cheann brath bhi dol air ais.

Leam b'eibhinn bhi sna criochaibhs'
Le iasg-shlait, sa' cheitein chaomh,
Ag mealladh luchd nan liath-lann,
Na fiaghach le Spainneich chaoil;
Na m' shineadh 'n dosan boidheach,
Re sòlas fa cheol nan eun,
Ag eisdeachd lòn, a's smeorach,
A's crònan nan seillean crian.

Bhiodh leabhran ann mo phòcadh
Gam' sheoladh, am' chaint, 'sam' smuain,
'S am bheus: a's na'm bu cheol domh,
Bu shòlasach Dànaibh Fhiann.
Bhiodh cairde fir na dho
Teagasg eòlais, gach aon dha cheil',
An soirbheas ri co-shòlas,
'S ri co-fhurtach an la nan deur.

'N'air thearnadh suil an t-saoghail,
'S bhiodh caoraich a' teachd mu'n chrò,
Bhiodh bean nam mala mìne,
Mu m' thimchill, a' gabhail sceoil.
A m' choinneamh thigeadh rimhinn
A mhin-chruith, 's a mheadhain chaoil,
'S a basaibh bàn an sìneadh,
Gu fior-shuairc, ag earail gaoil.

Na glan aghaidh chit' fea-ghair,
'S a seamh-rosg ag sealltuinn sios,
"Bu mhuladach mi m'aonar
Ag caoineadh mo ghraidh fudh sgios;
Tha slainte, tha mi'n dòchas,
Aig ògan nam beusan mìn',
A's cuimhne air an òg mhnaoi,
Ni sòlas na shlaint', 's na shith."

Sin dheanadh i mo threorach
Do seomar le laimh ghil mhìn,
'S cho diultadh i dhomh orain,
Mil-phògaibh, na còradh binn;
Tha gruaidhean mar na ròsan,
Snuadh òir air cas-ghruaig a cinn,
'S ro ghile bian nan neonan,
'S mar smeoraich th'a beulan binn.

Tha'n rimhinn suairc na nòsaibh,
Sàr sheoltadh an ceol nan teud;
Tha h-inntinn làn de mhorachd,
Gun mhor-ua'r, 's de ghradh, gun eud.
Chaidh h-eolas thar mo smuaintean,
'S a sceimh fad o chaint mo bheil
Gun aireamh air a buaidhean
Mo thruaigh! sinn bhi scart' o cheil'.

---

## CUMHA CHOIRE-CHEATHAICH,

Le Donnachadh Ban.

*Air fonn*—"Flowers of Edinburgh."

S duillich leam an càradh
  Th' air coire gorm an fhàsaich,
An robh mi greis da'm' àrach
  'S a bhràidhe so thall;
S iomadh fear a bharr orm,
  A thaitneadh e r'a nàdur,
Na 'm biodh e mar a bha e,
  'Nuair dh' fhàg mi e nall;
Gunnaireachd a's làmhaich
  Spuirt a's aobhar ghaire,
Chleachd bhi aig na h-armuinn
  A b'àbhaist bhi sa' ghleann;
Rinn na fir ud fhàgail—
  'S Mac-Eoghainn t'ann a 'dràsta,
Mar chloich an ionnad cabaig
  An aite na bh' ann.

Tha 'n Coir' air dol am fàillin,
  Ged' ithear thun a bhlàir e,
Gun duin' aig am beil càs deth
  Mun àit ann san àm;
Na feidh a bh' ann air fhàgail,
  Cha d' fhuirich gin air àruinn,
'S cha 'neil an àite-tamha
  Mar bha e sa' ghleann.
Tha 'm Baran air a sharach',
  Is dh'artlaich air an tàladh,
Gun sgil aig air an nàdur
  Ged' thainig e ann:
B' fhearr dha bhi mar b' abhaist,
  Os ceann an t-soithich chàtha,
'Sa lamhan a bhi làn d'i,
  Ga fasgadh gu teann.

Se mùghadh air an t-saoghal
  An coire laghach gaolach,
A dhol anis air faoin-tragh,
  'S am maor a theachd ann:
'S gur h-e bu chleachdadh riamh dhut,
  Bhi trusa nan cearc biata,
Gur tric a rinn iad siathnail,
  Le piannadh do làmh.
Is iad na 'm baidnibh riabhach,
  Mu-amhaich 's ann ad' sgiathan,
Bhiodh itealaich a's sgiabail
  Mu fhiaclan san àm:
Bu ghiobach thu ri riaghailt,
  Mu chidsin taighe 'n iarla,
Gar nach b'e do mhiann
  Bhi cuir bhian air an stàing.

Ged' tha thu 'nis sa' bhràighe,
  Cha chompanach le cach thu,
'S tha h-uile duine tair ort
  O'n thàinig thu ann;
'S éigin dut am fagail
  Ni 's measa na mar thàinig
Cha taintinn thu ri 'n nàdur
  Le cnàmhan, 's le cainnt:
Ged' fhaiceadh tu ghreidh uallach,
  'Nuair racha tu mun-cuairt daibh,
Cha dean thu ach am fuadachadh
  Suas feadh nam beann;
Leis a ghunna nach robh buadhar,
  'S a mheirg air a toll cluaise,
Cha 'n eirmis i na cruachan,
  An cuaille dubh cam.

Se 'n Coire chaidh an deis-laimh,
  O'n tha e nis gu'n fheidh ann,
Gun duin' aig am beil speis diubh,
  Ni feum air an cùl;
O'n tha iad gu'n fhear-gléidhte,
  Cha'n fhuirich iad r'a cheile,
'S ann a ghabh iad an ratreuta
  Seach réidhlean nan lùb.
Cha 'n 'eil pris an ruadh-bhuic,
  An coille na air fuaran,
Nach b' eigin da bhi gluasad
  Le ruaig feadh na duthch';
'S cha' n' eil a nis' mun cuairt da,
  Aon spuirt a dheanadh suairceas,
No thaitneadh ri duin-uasal
  Ged' fhuasgladh e chù.

Tha choille bh' ann san fhrith ud,
  Na cuislean fada, dìreach
Air tuiteam a's air crionadh
  Sios as an rusg;
Na preasan a bha brioghar
  Na dosaibh tiugha lionmhor,
Air seachda' mar gu'n spìont' iad
  A nìos as an ùir;
Na failleanan bu bhòiche,
  Na slatan a's na h-ògain,
'S an t-àit am biodh an smeòrach,
  Gu modhar a seinn ciùil;
Tha iad uil' air caochladh,
  Cha d' fhuirich fiodh no fraoch ann;
Tha mullach bharr gach craoibhe,
  'S am maor 'ga thoirt diù.

Tha uisge srath na dìge,
  Na shruthladh dubh gun sioladh
Le barraig uaine liogh-ghlais
  Gu mi-bhlasda grannd;
Feur-lochain is tachair
  An cinn an duileag-bhaite
Cha 'n 'eil gnè tuille fas
  An san ait' ud san àm;
Glumagan a chathair,
  Na ghlugaibh domhain, samhach,
Cho tiugh ri sughan catha,
  'Na lathaich 's na phlàm;
Sean bhurn salach ruadhain
  Cha ghloinne ghrunnd na uachdar,
Gur cos lach ri muir ruaidh e,
  Na ruaimle feadh stanng.

Tha 'n t-ait an robh na fuarain
Air fas na chroitean cruaidhe,
Gun sobhrach gu'n sail-chuaich,
Gun lus uasal air carn
An sliabh an robh na h-eildean,
An aite laidhe 's eiridh
Cho lom ri cabhsair feille,
'S am feur chinn e gann:
Chuir Alasdair le gheisgeil
A ghraidh ud as a cheile,
'S air leam gur mor an eucoir
An fheudail a chall;
Cha lugha 'n t-aobhar mio-thlachd,
Am fear a chleachd bhi tiorail,
A' tearnadh a's a direadh
Ri frith nan damh seang.

Ach ma's duine de shliochd Phàdruig
A theid a nis do'n aite,
'S gu 'n cuir e as a laraich
An tach' ran a th' ann;
Bi'dh 'n coire mar a bha e,
Bi'dh laoigh is aighein dar ann,
Bi'dh daimh a dol san damhair,
Air fasach nam beann;
Bi' buic s'na badain blatha,
Na bric san abhainn laimh riu,
'S na feidh an srath na lairge
Ag' arach na mang;
Thig gach uile ni g'a àbhaist,
Le aighear a's le abhachd,
'Nuair gheibh am Baran bairlinn,
Sud fhagail gun taing.

## COIRE-CHEATHAICH.

(Le Donnachadh Ban.)

'Se Coire-cheathaich nan aighean siubhlach
An Coire rùnach is ùrar fonn,
Gu lurach, miad-fheurach, mìn-geal, sùgh'or,
Gach luisean flùar bu chubhraidh leam;
Gu molach, dùbh-ghorm, torrach, luisreagach,
Corrach, pluireanach, dlù-ghlan, grinn;
Caoin, ballach, ditheanach, cannach, misleanach,
Gleann a mhìlltich, san lionmhor mang.

Tha falluing dhuinte gu daingean, dùbailt,
A mhaireas ùine mu'n rùisg i lom,
De'n fheur is cùl-fhinne dh'fhàs na h-ùrach,
'Sa bharr air lùbadh le drùchda trom,
Mu choire guanach nan torran uaine,
'Bheil luibh a's luachair a suas gu cheann;
'S am fasach guamach 'an càs a bhuanadh,
Nam b' àite cruaidh e'm biodh tuath le'n suim.

Tha trusgan faoilidh air cruit an aonaich
Chuir sult a's aoidh air gach taobh a d' chom,
Mìn-fheur chaorach, a's barraibh bhraonan,
'S gach lus a dh'fhaodadh bhi'n aodunn thom,
Mu'n choir' is aoidheala tha ri fhaotainn,
A chunnaic daoine an taobh so'n Fhraing;
Mur dean e caochladh b'e 'n t-aighear saoghalta
Do ghillibh eatrom bhi daonnan ann.

'S ann mun ruadh ais-righ dh'fhas na cuairteagan
Cluthor, cuaicheanach, cuannar, àrd,
A h-uile cluanag 's am bàrr air luasgadh,
'S a ghaoth gan sguabadh a nunn 's a nall:
Bun na cipe, a's barr a mhilltich,
A chuiseag dhireach, 's an fhiteag cham;
Muran briògh'ar, 's an grunnusg lionmhor
Mu'n chuilidh dhìomhair am bi na suinn.

Tha sliabh na làirig an robh Mac-Bhaidi
Na mhothar fasaich, 'sna stràchda trom;
Slios na ban-leachduinn, cha'n i's tàire,
Gur tric a dh'àraich i'n lan-damh donn;
'S na h-aighean dàra nach d'theid a'n bhà-thigh,
A bhios le'n àlach gu h-àrd 'nan grunn,
'S na laoigh gu h-ùiseil a là 'sa dh' oidhche,
'S na h-urrad cruinn diubh air druim clach-fionn.

Do leachda chaoineil gu dearcach, braoileagach,
Breac le feireagaibh 's cruinn dearg ceann;
An creamh na chaithrichibh am bac nan stairichean,
Stacan fraoineasach nach bu ghann:
Am bearnan-brìde, 'sa pheighinn rioghail,
'San canach min-gheal, 's am mislean ann;
'S a h-uile mir dheth o'n bhun is ìsle
Gu h-ionad cirean na crich is àird.

'S riomhach còta na craige mòire,
'S cha 'n 'eil am fòlach ad chòir san àm,
Ach meunan còinich, o's e bu nòsaire,
Air a chòmhdachadh os, a's thall:
Na lagain chòmhnard am bun nan srònag,
Am bi na sòghraichean, 's neònain fann,
Gu bileach, feornaineach, milis, ròineagach,
Molach, ròmach, gach seors' a th' ann.

Tha mala ghruamach de'n bhiolair uaine
Mu'n h-uile fuaran a th' anns an fhonn;
A's doire shealbhag aig bun nan garbh-chlach,
'San grinneal gainich gu meanbh-gheal, pronn,
Na ghlugaibh plumbach air ghoil gun aon teas,
Ach coileach bùirn tighinn a grunnd easlom;
Gach sruthan uasal na chuailean cùl-ghorm
A' ruith 'na spùtaibh, 's na lùbaibh steoll.

Tha bradan tarra-gheal sa choire gharbhlaich
Tha tigh'nn o'n fhairge bu ghaileach tonn,
Le luinneis mheamnach a' ceapa mheanbh-chuileag
Gu neo-chearbach le cham-ghob crom;
Air bhuinne borb, a's e leum gu foirmeil
Na éididh cholgail bu ghorm-ghlas druim,
Le shoillsibh airgid, gu h-iteach meanbh-bhreac,
Gu lannach, dearg-bhallach, earr-gheal sliom.

'S e Coire-cheathaich an t-aighear prìseil,
'San t-àite rioghail mu'm bìdht a sealg;
'S bi'dh feidh air ghiulan le lamhach fùdair
Cur luaidhe dhù-ghuirm gu dlù nan calg:
An gunna gleusda, 's an cuilean eatrom,
Gu fuileach, feumannach, treubhach, garg,
A' ruidh' gu siùbhlach, a gearradh shùrdag,
'S a' dol ga dhùlan ri cùrsan dearg.

Gheibhte daonnan mu d' glacaibh faoine,
Na h-aighean maola, na laoigh, 's na maing;
Sud bu mhiann leinn 'am maduinn ghrianaich
Bhi dol gan iarruidh, 'sa fiadhach bheann;
Ged thigeadh sìontan oirn, uisg a's dìle,
Bha seol gar didean mu'n chrìch san am,
An creagan ìosal am bun na fridhe,
San leabaidh dhiona, 's mi m' shineadh ann.

Sa mhadainn chiùin-ghil, an àm dhomh dùsgadh,
Aig bun na stùice b' e 'n sùgra leam,
A chearc le sgiùcan a' gabhail tùchain,
'San coileach cùirteil a' dùrdail crom:
An dreathan sùrdail, 'sa ribheid chiùil aige
Cur na smùid deth gu luth'or binn,
An druid 'sam brù-dearg, le moran ùinich,
Ri ceilear sunndach bu shiubhlach rann.

Bha eoin an t-sleibhe nan ealtuin ghle ghloin
A' gabhail bheusan air gheig sa choill,
An uiseag cheutach, 'sa luinneag fein aice,
Fedan speiseil gu reidh a' seinn;
A chuag 's smeorach am barr an ògain,
A' gabhail òrain gu ceolmhor binn;
'N uair ghoir au cuannal gu loinneil guanach,
'S e 's gloine chualas am fuaim sa ghleann.

'N uair thig iad còmhla na bheil ad chòirse
De na h-uile seòrsa bu choir bhi ann,
Damh na cròice air srath na mòintich
'S e gabhail crònain le dreòcam àrd,
A' dol san fhèithe gu bras le h-aoibhneas
A' mire-leumnaich ri éildeig dhuinn;
B' i sin an ribhinn a dh' fhàs gu mileanta,
Foinneamh, finealta, direach, seang.

Tha mhaoisleach chùl-bhui air feadh na dùsluing
Aig bun nam fiuran gan rùsga lom,
'S am boc gu h-ùtluidh ri leaba chùirteil,
A's e ga burach le rùdan crom;
'S am minnein riabhach bu luime cliathach,
Le chunnein fiata, is fiadhaich ceann,
'Na chodal guamach an lagan uaigneach,
Fo bhàrr na luachrach na chuairteig chruinn.

Is lionmhor cnuasachd a bha mu 'n cuairt duit,
Ri àm am buain gum bu luaineach clann;
Ri tional guamach, gu fearail suairce,
'S a' roinn gu-uasal na fhuair iad ann:
Céir-bheach na cnuachdaibh, 's an nead na chuairteig
'Sa mhil ga buannachd air cruaidh an tuim,
Aig seillein riathacha, breaca, srianach,
Le 'n crònan cianail is fiata srann.

Bha cus r'a fhaotuinn de chnuthaibh caoine,
'S cha b' iad na caochagan eatrom gann;
Ach bagailt mhaola, bu taine plaoisg,
A' toirt brigh a laoghan na maoth-shlait fann.
Srath nan caochan na dhosaibh caorain,
'S na phreasaibh caola, lan chraobh a's mheang;
Na gallain ùra, 's na faillein dhlùtha,
'S am barrach dùinte mu chùl nan crann.

Gach àite timchioll nam fàsach iomlan,
Am màm a's fionn-ghleann, 's an tuilm ga chòir;
Meall-tionail laimh ris, gu molach, tlàthail,
B' e chulaidh dh' àrach an àlaich òig:
Na daimh 's na h-eildean am maduinn cheitein,
Gu moch ag éiridh air reidhlein feoir;
Greidhein dhearg dhiubh air taobh gach leargain,
Mu 'n Choire gharbhlaich, 'gan ainm an Ceò.

## ORAN GAOIL.

(By Mr. MacBain, a Clergyman at Kenmore.)

*Luinneag.*

Mo nighean dubh, tha boidheach dubh,
Mo nighean dubh, na trèig mi;
Ge d' theireadh cach gu bheil thu dubh,
'S co geal 'san gruth leam fhein thu.

Moch la Coille ann sa mhaduinn,
Air mo leabai, 's mi gun eirigh,
Gum facas òigh an taice rium,
'Sa gnuis ro dhreach'or, ceutach.
Mo nighean, &c.

Cha'n urra mi gun labhairt ort,
Gus do mhaise leughadh,
Di-dònaich dol do'n Chlachan,
Bean do dhreach cha leir dhomh.
Mo nighean, &c.

Thig stocai gheal air raogha dealbha,
Air do chalpa gle gheal,
Brogan barr-chumhunn, 's bucaill airgid,
Oigh air dhealbh na grein thu.
Mo nighean, &c.

Do chom meanbh-gheal, mar thonn gailbheach,
Air fonn gain'ich ag eiridh,
Mar tharr-geal bric iasg na fairge,
Tha do dhealbh, a's t-eug'as.
Mo nighean, &c.

Do shlios fallain mar shneachd bheannaibh,
  Thig o smal na speuran,
Mar fhaoilean mara ri la gaillin,
  Air chuan mara 'g eiridh.
    Mo nighean, &c.

'S math thig gùn san fhasun duit,
  Co math 's a tha'n Duneidin,
Mu d' mheadhon caol ga theannacha,
  'Sa chamhanaich 's tu 'g eiridh.
    Mo nighean, &c.

Thig brad sioda chosdas *guinea*,
  Mu do chìcheau gle gheal,
'Sè dh'fhag m' inntinnse fo mhi-ghean,
  Nach d' fhaod mi bhi reidh riut.
    Mo nighean, &c.

Thig plasg òmair air t-uchd boidheach,
  Ann an ordugh gle mhath,
'Sè gaol do phoig a rinn mo leon,
  'S a dh'fhag mi beogun speirid.
    Mo nighean, &c.

Do shuilean mar na dearcagan,
  Do ghruaidh air dhath na cèire,
Cul do chinn air dhreach an fhithich,
  'Se rùn mo chridhe fein thu.
    Mo nighean, &c.

Suil chorrach ghorm fo d' chaol mhala,
  O'n tig an sealladh eibhinn,
Mar dhealt camhanaich san Earrach,
  'S mar dhruchd meala Cheitein.
    Mo nighean, &c.

Tha falt dubh, dualach, trom, nio-luai'te,
  An ceangal sguaib air m' Eachdaig,
Gur boidheach e mu d' chluasaibh,
  'S cha mheas' an cuailein breid e.
    Mo nighean, &c.

Cha dean mi tuille molaidh ort,
  O 's tu mo rogha ceilidh,
'S ann ort a tha'n cùl faineagach,
  Mar sud 's am bràighe gle gheal.
    Mo nighean, &c.

'S olc a riunn do chairdean orm,
  'S gun d' rinn iad pairt ort fein deth,
Nuair chuir iad as an dùthaich thu,
  'S mi'n duil gun deanain feum dhuit.
    Mo nighean, &c.

'S ge nach deanain fidhealaireachd,
  Gun deanain sgriobha, 's leughadh,
'S air nàile dheanain searmain duit,
  Nach talacha neach fo'n ghrein orr.
    Mo nighean, &c.

## AN SAMHRADH.

(L' Eobhon Mac-Lachuinn.)

*Air fonn.*—"'An àm dol sìos bhi deonach."

Moch 's mi 'g èirigh 'madainn chèitein,
'S drùchd air feur nan lòintean;
Bu shunntach èibhinn càil gach crèutair,
'Tigh'nle gleus am frògaibh,
Gu blàthas na grèine 'b àgh'or èirigh,
Suas air sgeith nam mòr-bheann;
'S è teachd o'n chuan gu dreach'or, buaghach,
Rioghail, uasal, òr-bhui.

Tha cùirtean ceutach cian nan speuran,
Liath-ghorm, reith mar chlàrai,
'S do sgaoil o chèile neol a sheideadh
Stoirm nan reub-ghaoth àrda;
Gach dùil ag èigheach iochd a's rèite,
'N teachd a cheud mhios Mhài oirnn;
'S gum b' ùr neo-thruailli 'n trusgan uaine,
Air druim nan cluaintean fasaich.

Bu chuirteil, prìseil, foirm gach eoin,
An cuantal òrd'ail, greann'ur,
Cuir sios an sgeoil is blasta gloir,
Air bharr nan òg-mheur samhruidh,
Le 'n ribheid chiùil gu fonn'ar dlu,
Na puirt bu shuiblaich ranntachd;
'S mac-tall a' freagairt fuaim am feadain,
Shuas 's na creugaibh gleanntach.

Bi 'n ioc-shlaint chleibh a fior shruth sleibh,
O ghlac nam feur-choir' arda,
Le tururaich bhinn th'air bhalbhag min,
A shiubhlas sios ro 'n àilein,
Mar airgiod glas, 'na choilichibh cas,
Ri torrghan bras gun tàmh orr',
Cuir sùigh gun truaill 's gach flùran uaine,
'S dlù mu bhruach nam blàraibh.

B' è m' eibhneas riabh 'n uair dh' èirghe grian,
Le cheud ghath tiorrail blàth oirn,
Bhi ceum a sios gu-beul nam mìn-shruth,
'S rè ghorm lith mar sgathan,
A' snamh air falbh gu samhach balbh,
Gu cuantaibh gailbheinn sàil ghlais,
Tre lubaibh cam le straithibh ghleann
Tha tilge greann a Mhàirt diu.

Air uchd an fhior-uisg 's grinn a chitear,
Oibrean siannta nàduir,
Du-neoil nan speur a' falbh o chèil,
Air chruach nan sleibhtean arda;
Gun saoil an t-sùil gur h-ann sa ghrunnd,
Tha dealbh gach ioghnaidh àgh'oir;
Am bun os-ceann nan luibh 's nan crann,
'S na bheil sa ghleann gan àrach.

Bi'dh bradan seang-mhear, druim-dhubh, tarr-gheal'
'S cleoc nan meanbh-bhall ruagh air,
Beo, brisg, gun chearb air bhuinne garbh,
O'n mhuir is gailbheach nuallan;
Gu-ibhteach, earr-ghobhlach, grad-mheamnach,
Leum air ghear-sgiath luatha,
Le cham-ghob ullamh cheapa chuileag,
Bhios feadh shruth nan cuairteag.

Gum faicte loma barr gach tomain,
  Caoraich throma, liontai,
Gu ceigeach bronnach, garbh an tomalt,
  Rusgach, ollach, min-tiugh;
'S an uanaibh geala, luatha, glana,
  Ri cluaineis mhear a' dian-ruith,
Le mèilich mhaoth m' an cuairt do'n raon,
  A's pàirt san fhraoch gan grianadh.

'S na tràthaibh ceart thig dròbh nam mart,
  'An ordugh steach do'n bhuailidh,
Le 'n ùithibh làn, gu reamhar làirceach,
  Druim-fhionn, crà-dhearg, guailleann;
'S gach gruagach àigh gu criodhail gàirceach,
  Craicneach, snàthach, cuachach;
Air lom an tothair, fonn air bleothann,
  Steall bu bhothar fuaimrich.

Gur h-ionmhuinn gaoir sruth-gheimnich laogh,
  Ri leimnich fhaoin fea 'n àilein,
Gu seang-brisg, uallach, eutrom, guanach,
  Por is uaisle stràiceis,
'S iad dù-ghlas, riadhach, cas-fhionn, stiallach,
  Bailgeann, ciar-dhubh, barr-lom,
'S an earbluibh sguabach togta suas,
  A' duibh-ruith nuas gu màthair.

O shàmhruidh gheugaich; ghrianaich cheutaich,
  Dhuillich, fheuraich, chiuin-ghil!
O' t-anail fein thig neart a's speurad,
  Do gach creutair diùidi,
Bha 'n sàs 'an slabhrui reot a gheamhrui,
  Ann an àm na dùdlachd,
'S tha nis a' danns' feadh ghlac a's ghleann,
  M' ad theachd a nall as ùr oirn.

'S tu tarbhach reachd'or, biachar, pailt,
  Le feart do fhrasan blàtha,
Athig nan ciubhraich mhaoth-bhuig dhriùchd,
  A' dorta sùigh gun fhàillinn,
'S ann leam is taitneach fiamh do bhrait,
  O fhlùraibh dait a ghàrruidh
Cuir dealra boisgeil reul an daoimein,
  'Mach gu druim nan àrd-bheann.

Gach fluran mais is àilli dreach,
  A' fàs 'an cleachdadh òrd'ail,
Gu riomhach, taitneach, ciatach, snasmhor,
  Ann sann reachd bu choir dhoibh;
An t-seamrag uaine 's barr-gheal gruag,
  A's buidheann chuachach neoinein,
Lili ghucagach nan cluigein,
  'S mile lus nach eol domh.

Bi'dh sobhrach luaineach, gheal-bhui, chluasach,
  Ann am bruach nan alltaibh,
'Sa bhiolair uain air taobh nam fuaran,
  Gibeach, cluaineach, cam-mheur;
Thig ròs nam bad is boidhche dreach,
  Na neoil na maidne samhruidh,
Gu ruiteach, dearg-gheal, cearslach, dealbhach,
  Air roinn meanbh nan fann-shlat.

An gleann fo bharrach, rèisgeach, cannach,
  Feurach, raineach, luachrach,
Gu min-bhog, mealach, brìgh'or, bainnear,
  Cìb, a's cneamh m' an cuairt ann;
Bidh lom a bhlàir is reachd air fàs,
  A' dol fo stráchd neo-thruailli,
'S an saoghal a 'gàirdeachas le faillt,
  A thaobh gu'n d' fhag am fuachd sinn.

Gur ceann-ghorm loinneil dos gach doire,
  Bhios sa choilli chròchdaich,
Gu sleabhach ard fo iomlan blath,
  O bhun gu bharr 'an comhdach;
An snothach sùgh 'or thig o'n dùsluing
  Ann sna fiùrain nós 'ar,
A' brùchda meas roimh shlios nan geug,
  A's tlus nan speur ga'n coghnadh.

Gach maoth phreas ur gu duilleach cùmhrai,
  Peurach, ùbhlach, sògh 'ar,
Trom thorrach, luisreagach, a' lùbadh,
  Measach druchdach lodail;
Le cud-throm ghagan dlu dhonn-dhearg,
  A bhios air slait nan crochd-mheur,
'S co milis blas ri mil o'n sgeap,
  Aig seillein breac a chrònain.

Bidh coisridh mhuirneach nan gob lùthor,
  Ann sgach ùr-dhos uaigneach,
Air gheugaibh dlu nan duilleach ur-ghorm,
  Chuireadh sunnt fo'n duanaig;
Thig smeorach chuirteil, druid a's bru-dhearg,
  Uiscag chiuin a's cuachag,
Le h-òran cianail, fann-bhog tiamhaidh,
  'N glacaig dhiomhair uaine.

M' an innsin sios gach ni bu mhiann leom,
  Ann am briathraibh seolta,
Cha chuirinn crioch le dealbh am bliadhn'
  Air ceathramh trian do'n b' eol domh,
M' a ghlior nan speur, 's an t-saoghail gu leir,
  A lion le h-eibhneas mor mi,
'N uair rinn mi èighridh maduinn cheitein,
  'S dealt air feur nan lòintean.

## ORAN D'A CHEILIDH.

(Le Donnachd Ban.)

A Mharai bhàn og, 's tu 'n óigh th'air m'-aire,
Ri'm bheo bhi far am bithinn fhein;
O'n fhuair mi ort cóir cho mór 's bu mha' leam,
Le pósadh ceangailt' o'n chleir,
Le cúmhnanta teann, 's le banntaibh daingean,
'S le snaim a dh'fhanas, nach treig:
S é t-fhaotain air láimh le gràdh gach caraid
Rinn sláinte mhaireann a' m' chrí.

'Nuair bha mi gu tinn's mi dhiobhail leannain,
Gun chinnt co theannadh rium fhein,
'S ann a chunna' mi 'n oigh air bord tigh-leanna,
'S bu mhóthar ceanalt' a beus:
Tharruing mi suas ria, 's fhuair mi gealladh
O'n ghruagaich bhanail bhi 'm reir:
'S mise bha aobhach t-fhaotainn marruin,
'S crodh-laoigh a' Bharain a'd' dheigh.

Maduin Di-luain, ge buan an t-slighe,
'Nuair ghluais mi ruidhinn mar ghaoth,
A dh' fhaicinn mo luaidh 's rud uainn' nar dithist
Nach dual da rithist gu'n sgaoil;
Thug mi i 'n uaigneas uair abhruithinn,
'S ann fhuair an ni'an mo ghaol,
A's chluinneadh mo chluas an fhuaim a bhitheadh
Aig luathas mo-chridhe ri 'm thaobh.

Sin'nuair chuir Cupid an t-uldach a'm 'bhroilleach,
  G'a shaighdean corranach caol,
A dhrúith air mo chuislibh, chuir luchd air mo choluinn
  Leis an do thuit mi ge b'oil leam 's gu'n d'aom,
Dh'innis mi sgeul do'n té rinn m' acain,
  Nach leigh a chaisgeadh mo ghaoid;
'Sé leighis gach creuchd, i fhein le feartaibh
  Theachd réidh a'm' ghlacaibh mar shaoil.

Bheir'inn mo phog do'n óg-mhnaoi shomult',
  A dh' fhàs gu boinneanta, caoin,
Gu mìleanta, cómhnard, seócail, foinneamh
  Do chómhradh gheibh mi gu saor.
Tha mi air sheól gu leoir a'd' chomain,
  A mhóid 'sa chuir thu gu faoin
Do m' smaointean górach, próis nam boireannach,
  'S cóir dhamh fuireach le h-aon.

Chaidh mi do'n choill' 'n robh croinn as gallain
  Bu bhoisgeil sealladh mu'n cuairt,
'S bha miann mo shúl do dh'fhiuran barruicht,
  An dlú 's nam meanganan shuas,
Geug fo bhlá' o bár gu talamh,
  A lúb mi farasd a nuas:
Bu duilich do chách gu bráth a gearradh,
  'S é'n dán damh 'm faillean a bhuain.

Shuidhich mi lion air fior-uisg tana,
  'S mi stri' 'ga tharruing air bruaich,
'S thug mi le sgríob air tír a ghealag,
  'S a lith mar eal' air a' chuan;
'S toilicht' a dh'fhàg a 'n la sin m' aigne,
  An roinn a bh' agam san uair;
B'i coimeas mo cheud mhna' reult na maidne,
  Mo chéile codail 's mi 'm shuain.

'Sè b'fhasan leat riamh bhi ciallach banail
  Ri gniomh, 's ri ceanal mna-uaisl':
Gu pairteach, baigheal, blá', gun choire,
  Gun ghiomh, gun ghionne, gun chruas,
Gu déirceach, daonntach, faolidh, farrasd',
  Ri daoine fanna, boc', truagh;
Is tha mi le'd' sheól, an dóchas ro-mhath,
  Gur lón a d' anam do dhuais.

Chuir mi air thús ort iùl as aithne,
  Le sùgra' ceanalta, suairc,
'Nuair theannain riut dlù, bu chùraidh' d' anail
  Na ùbhlan meala 'gam buain:
Cha bhiodh sgeul rùin air grunndmo stamaic,
  A b' fhiu, nach mealladh i uam;
Nan cuireadh i cúl rium 's diulta' baileach,
  Bu chùis damh anart as uaigh.

Do bhriodal bla' sdo mhàran milis,
  Do nàdur grinneas gach uair,
Gu bialchair gaireach aluinn coineil,
  Gun chás a thoille dhuit fuath,
Chuir i guin bhais fad rái 'm mhuineal
  Dh'fhag lan mi mhulad sa ghruaim,
Nuair thuig i mar bha sa thàr min-ulaidh
  Ghrad sparr i 'n cunnart ud uam.

'S ann thog e mi 'm pris o'n tíom so 'n uraidh,
  An ní 'san urrain a fhuair,
'Sguab do'n ìre fhíor-ghloin chruineachd,
  An siol a's urramach buaidh.
Sin na chuir mi co-riomhaich umad;
  Bha d' inntin bunailteach buan:
Líonadh do sgiamhachd miann gach duine,
  An dreach, fiamh, an cumachd, 's an snuagh.

Do chuach, fhalt bán air fás cho-barrail,
'Sa bhár lán chamag as dhual;
T-aghaidh ghlan, mhálta, nárach, bhanail,
Do dhà chaol mhalaidh gun ghruaim;
Súil ghorm, líonntach, mhin-rosg, mheallach,
Gun díth cur fal' ann a'd' ghruaidh,
Deud gheal iobhraidh dionach, daingean,
Beul bith nach canadh ach stuaim.

Shiúbhladh tu fásach áiridh glinne
'San áit' an cinneadh an spréidh,
G' am bleothan mu chró, 's bhi chóir na h-innis,
Laoigh óg a' mireadh 's a' leum;
Cha mhiosa do lámh 's tu láimh re coinnil
Na 'n seómar soilleir ri gréin,
A' fuaidheal 's a' faithmeadh bhann as phionar,
An ám chur grinnis air greus.

Do chneas mar an éiteag glé-ghlan, fallain,
Corp seamh mar chanach an t-sléibh;
Do bhráigh co-mhin, 's do chíochan corrach
S iad liontach, soluist le chéil';
Gaoirdeine tlá' geal lámh na h-ainnir,
Caol mheoir, glac thana, bas-réidh;
Calpa deas úr, troigh dhlu' 'm broig chuimir
Is lúthar innealta ceum.

'S ann fhuair mi bhean chaoin aig taobh Mhámcharraidh,
'Sa gaol a'm' mhealladh o'm chéill';
Bha do chridhe dhomh saor, 'nuair dh'theud mi tharruing,
Cha b'fhaoin domh bharail bhi d' reir;
'S ioma' fuil uasal, uai'reach, fharumach,
Suas ri d' cheann-aghaidh fhein,
Gad' chumail am pris an Righ 's MacCailein,
'S tu shiol nam fear a bha 'n Sléit'.

Nam faighinn an drást do cháramh daingean,
  An áite faluich o'n eug;
Ge d' thigeadh é d' dháil, as m' fhágail falamh
  Cha b' áill leam bean eil' a'd' dheigh:
Cha toir mi gu bráth dhuit dranndan teallaich,
  Mu'n ardaich aileag do chléibh,
Ach rogha' gach márrain, grádh as furan,
  Cho-bla' 'sa b'urrain mo bheul.

Dheanainn duit ceann, as crann, as t-earrach,
  An ám chur ghearran an éill,
Is dheanainn mar chách air tráigh na mara,
  Chur áird air mealladh an éisg;
Mharbhainn duit geoidh, as róin, as eala,
  'S na h-eoin air bharra nan geug,
'S cha bhi thu ri d' bheo gun seól air aran,
  'S mi chomhnuidh far am bi féidh.

---

## LE NIGHEAN ALASTAIR RUAIDH DO SHIR TORAMAID MACLEOID.

Gur muladach tha mi,
  'S mi gun mhire gun mhànran,
Ann sa'n talladh 'm bu ghnà le MacLeoid.
  Gur muladach, &c.

Tigh mor macnasach mea' rach,
  Na macaimh 's na maighdeann,
Far 'm bu tartarach gleadhraich na'n còrn.
  Tigh mor, &c.

Tha do thalla mor priseil,
  Gun fhasgadh gun dion ann,
Far am faca mi 'n fion bhi' ga òl.
  Tha do, &c.

Och mo diobhail mar thachair,
  Thug an dith' air an aitribh,
'S ann is cianail leam tachairt na coir.
  Och mo, &c.

Shir Toramaid nam bratach,
  Fear do dhealbhsa bu tearc è,
Gun sgilm a chuir asad na bòsd.
  Shir Toramaid, &c.

Fhuair thu teist is deagh urram,
  Ann m' freasdal gach duine,
Air dheiseachd 's air uiriglidh beoil.
  Fhuair thu, &c.

Leat ba mhiannach coin lùthor,
  Dhol a shiubhal nan stuchd-bheann,
'S an gunnàdh nach diùlta ri h-òrd.
  Leat ba, &c.

'S i do lamh nach robh tuisleach,
  Dhol a chaitheamh a chuspair,
Le d' bhogha cruaidh ruiteach deogh-neòil.
  'S i do lamh, &c.

Glac throm air do shliasaid,
  'N deigh a snaithe gun fhiaradh,
'S bàr dosrach do sgiathamh an eòn.
  Glac throm air, &c.

Bhiodh cèir ris na cranabh,
  Bu neamh eisleanach tarraing,
'N uair a lèumadh an taifaid o d' mheòir'.
  Bhiodh cèir, &c.

'N uair leigte o d' laimh i,
  Cha bhiodh oirleach gun bhàthadh,
Eadar coran a gàinne 's a smeòirn.
  'N uair leigte, &c.

Cèud soraidh le durachd,
  Uam gu leannan an t-sùgraidh,
Go'm b' e m' aidhear 's mo run bhi' ga d' choir.
  Cèud soraidh, &c.

'N am dhuit tighin gu d' bhaile,
  'S tu ba tighearnail gabhail,
'N uair a shuidheadh gach caraid mu d' bhòrd.
  'N am dhuit, &c.

Bha thu miosail aig uaislean,
  'S cha-robh beagan mar chruas ort;
Sud an cleachdadh a fhuair 'u t-a's òg.
  Bha thu miosail, &c.

Gam biodh farum air thàileasg,
  Agus fuaim air a chlàrsaich,
Mar a bhuineadh do shàr Mhac Mhic Leoid.
  Gam biodh, &c.

Gur h-è b' eachdraidh 'na dhèigh sin,
  Greis air uir-sgeul na Feinne,
'S air chuideachda ceir-gheal nan cròc.
  Gur h-è b' &c.

## ORAN LE UILLIAM MAC COINNICH,

### DO NINGHEIN CHOINNICH RUAIDH MHIC FIR NO COMRAICH.

'S CIANAIL m' aigne o' n' mhaduinn,
Ghabh mi cead do 'n rioghuinn,
Ti chomh-taitneach riut cha 'n fhaic mi
Ann an dreach no fiamhachd;
Bu thrian do m' lòn do bhriathribh beòil
A teachd mar cheòl a sìoth-bhruth,
'S an t-'eirc atà ad' bhraighe bàn,
A thaisg mo ghradh gu dìomhair.

Ciochan corach, lìnte soluis,
Air do bhroilleach rèth ghlan;
Do sheang-shlios fallain mar an eala,
No mar chanach slèibhe;
Bas ionmhuinn chaoin na'n geal mhear caol,
A' dealbh na'n craobh air pèurlainn,
'S tu fialai glic do chiall gun tig,
Air diamhaireachd nan reultan.

Do bhràighe gle-gheal mar ghath greìne;
T' aghaigh reith ghlan mhòthar;
Tiunnal t-èug'ais 's tearc ri fhèatuinn,
Gur tu reul na 'n òighein;
Gur bachlach, dualach, casbhui, cuachach,
T' fhalt ma'n cuairt an òrdagh;
'S ann tha gach ciabh mar fhàinn air sniamh,
'S gach aon air fiamh an oir dhiubh.

Inghein aingil na rosg malla,
'S na'n gruaidh glana narach;
Dà shùil ghorm mheallach, fuidh 'd chaol mhala,
'S gach aon a' mealladh graidh dhiubh;
Tha maise ad ghnuis, gun easbhui mùirn;
Beul meachair ciùin ni mànran;
Do bhriodal caomh, 's do loinn maraon,
A rinn mo ghaolsa shàradh.

Corp seamhai bàn, choimh-lìonas gràdh
Gach ti a tharadh iul ort;
'S ann tha do shnuagh, to'irt bàr air sluagh,
'S tu 'n ainnir shuairce, chliuiteach;
Do dheas chalpannan ro dhealbhach,
Gu'n bhi meanbh no dùmhail;
Troigh chruinn, chòmhnart, dh'fhalbhas mòthar,
Nach dean feòirn' a lùbadh.

Chomh ghlan is thù 's neo-shoilleir dhùinn,
Mar gheallach thu 'n tus eiridh;
Beul dearg mùint' 's anail chùbhrhidh,
'S tiùnnal 'u do Venus.
'S e chrùn do thlachd deud mùirn mar chailc,
Air a dlutha ceart ri cheile,
O'n tig an t-oran, eatrom ceolmhor,
Mar an smeorach cheitein.

'O Flath nan dùl tùs rath' fhuair thu,
Bhi modhail, ciùin gun àrdan;
Tha iochd is cliu, as loinn, as muirnn
Air a ghlaodhadh dlu ri d' nàdur;
'S tu air do bhuain a freamh na'm buagh,
Do 'n treun fhuil uasail statail;
Thu fialaidh pailt an gniomh san tlachd,
'S do chiall coi-streip re t-àilteachd.

Os cionn t-àilteachd riamh cha tàinig
  Gnùis o laimh na triannaid;
Gur soilleir dhuinn, 'n uair rinneadh thu,
  Nach rabh na Dùilin diamhain;
Ur rìghin thla 's ro rioghail gna's,
  Do dhilsean graidh tha lion'ar;
A gheug nam buagh, ge cian mi bhuait,
  Na geillse chluain luchd mìo-ruin.

Mi cian o d' chaidreadh, 's buan dhamh fhaidid,
  Dh'fhàg sùd m' aigne pianail;
Osnadh ghna gun fhois gun tamh,
  A fhrois gach blàth do m' fhion-fhuil.
'S e bhrosnaich deoir 's a chlaoidh mo threòir
  An riòghuinn òg so thriall bhuainn;
'S tu 's trom a dh' fhag mi, oigh mo ghraidh,
  Le d' bhron 'ta mi cianail.

---

## ORAN

LE FEAR AICHILDI MACCHOINNICH AN LEOIS.

Ta mise fo ghruaim,
'S gun mi 'n caidrimh a chuain,
Cha chaidil mi uair air choir.

Ga socrach mo ghleus,
Air chappal na lèum,
Cha choisgair lea' m' fhèum le treoir.

Loth philleagach bhreun,
Fui pillean 's fui srein,
Aon ghille na dèigh be lòd.

Cha tugadh i cèum,
Ach duine is i fein,
'S gu n' cuireadh i feum air lòn.

Na neubhdh i sgios,
'S e b' fheudar dhol sios,
Sa treigsin ga b' fhiamh an tóir.

Cha b' ionann smo làir,
Air linge na barc,
Bhiodh gillean a ghnath cur bhod.

Cha b' ionann smo shaoi,
Ri grinni na gaoith,
Gun bhioran ra taoibh 'si folbh.

Si b' fhearaile ceum,
Dha faca mi fein,
'S cha bu ghearan dhi feum air lon.

Iurach shocrach a chuain,
Dha 'n cliu dosach dol suas,
Bhiodh giubhas dosrach nam buagh fo sheol.

Air bharabh nan stuadh,
Cur daraich na luas,
'S buill tharruing nan dual nan dòrn.

Reubadh mara gu dlu,
Fui bheul sgar agus suidh,
Si 'n deigh a barra gu h-ur bho 'n òrd.

Ruith chuip air a clar,
'S i druite fo sàil,
Bu chruit linn a gair fo sheol.

Chluinte fathram na 'n ramh,
Bho 'n charraig a snamh
'S bhiodh barrant an lamh gach seòid.

Cha 'n iarradh i moll,
Na fodor na pronn,
Ach sadadh na 'n tonn ra froin.

Be sud m' aighear 's mo mhiann,
Ge do ghlaisich mo chiabh,
'S cha bu shlat agus srian am dhòrn.

Gad thigeadh an ruaig,
Le caitheamh a chuain,
Cha luidhe oirn fuachd na leon.

Nuair a ghabhta gu tamh,
Ann a'n cala port sheamh,
Cha b' fhallain bho 'm laimhs an ron.

Bhiodh eilid na'm beann,
Ga tearnadh le gleann,
'S mo pheileir gu teann na lorg.

Bhi ga feannadh air luib,
Fo mheallaibh na stuic,
Ga 'm b' allainmo shunt bho 'n doigh.

Bhiodh air sgianaibh-sa gèur,
Gu feannadh a'n fheidh,
'S cha b' annas a'n gleus sin oirn.

Fhir a dh' imicheas a niar,
Bho nach cinteach mo thriall,
Bi 'g inse gur bliaghn gach lo.

Beir an t-sorrai so nunn,
Air fad chuan a'n fhuinn,
Far am faighte na suinn a 'g ol.

Gu eilein a'n fheidh,
'S gu eirir a'n eisg,
Far nach paidhe mid feich air lòn.

Gu comunn mo ruin,
Nach cromadh an t-suil,
Nam tromacha dh' dhuinn am poit.

Gun ardan gun strì,
Gun airimh air nì,
Ach cur saradh air fion sda òl.

Bhiodh ceol fili ri'r cluais,
Bho 'n Eoin fhinealt gun ghruaim,
Fear bho-rioghail cur dhuan air folbh.

---

## ORAN,

### LE ISSACHARI MACAULAY.

'Ta mo chri' mar chuaìntean,
  Air bheil mulad a's bruaidlein air snamh,
Gur e trom cheist mo leannain,
  Ma thromghalar a's m' easlainte ghna,
Ta ma shuilean gu silteach,
  Ma dheoir tiutteam mar uisge gu lar,
Ta leann du' air mo bhuaireadh,
  Bhuin machaidribh's ma shuain dhim's ma phramh.

Mu'n righinn og aluinn,
  Bainri na 'n uile mhnai 'ta fo'n ghrein,
Ann 'n deasachd's an eolas,
  Ann 'n tuigse 's a foghlam 's a 'n ceill,
Ann 'n geinmineachd 's a milteachd,
  Ann 'm bainteachd gun mhioruin le end,
Gradh neo choitcheand 's dimhir,
  Neo-lochdach gun ghiamh a's gun bheud.

Caite na ghineadh fui' fhlaitheas,
  Na dh' fhisrich riamh mathas na mnai,
Nach d' thug durachd dhi diamhar,
  Agus umhlachd dhi 'm fianaise chaich
Mar ghrein thu measg reultean,
  Gheug sholuis thair cheud fhuair bar,
Gur e gathan na greine so,
  Shrachd mo chri a's reub e chum bais.

O nachd 'd fheud riamh aon duine,
  Eolas iomlan na cruinne chur sios,
Ann a sgriobhadh na littir,
  Ni modh ranuig thuigs air a thrian,
Dhomhsa 's ladarnn 's a's dan,
  Tiochd air annas na mna 's air a gniomh,
'Ta na saoghal beg cuimir,
  Ann na nadur gun choimeas an dith.

Ga bu leum udarachd Ailein,
  Urlabhraidh gach scoilte ro ard,
Bu ro mheanmh leum mo chomas,
  Air do dheanadas follais an dan,
Ach ma m' pilear sa 'n ath mi',
  'S mor gur fearr a bhi baite air a t' snamh,
Bho is onair snach mulad,
  Leum do mholadh bho 'd mhullach gu 'd shail.

Dh'fhas air rioghinn na 'n og mhna,
  Cul sgiamhach fhuilt chornaich nan cuach,
Ciabhach camlubach casluch,
  Sniomhach camagach dreach bhui gach dual,
Bar gasda chuil oir bhui,
  Mar dhreach theudan is ceolmhoire fuaim,
B' eibhinn fhaicinn ga sgaoileadh,
  Is fiamh laiste na grein mu 'd chluais.

A ghnuis ailleanta mhion gheal,
  Gun antlachd gun mhiothlachd gun mhod,
Mala chaol is glan cumadh,
  Charaiche nadur na h-urrad gu 'd choir,
Rosg mall is dearc lionta,
  Leis a mealar ard righridh na h' Eorp,
Gruaidh chorcora mhin dearg,
  Ghluais m' osnaich fo iunagh an t-sloigh.

Fuaim orghan na fiola,
  Ceol torghan na piob is nan teud,
Cha do sheinn duine riamh misic,
  Na binnis mar phiobaibh do chleibh,
Ceol sibhrin fior shithe,
  Teachd o uinneag mhin chruinn deirg do bheul,
Bilibh bla briarach aluinn,
  Aig a righinn is cnaimh ghile deud.

'S ceart cho geal tha do bhraghad,
  Ri canach no tra-shneachd air geig,
S' corach finealt na tulacha,
  Dh'fhas na mulain air mullach do chleibh,
Bosa min fada bana,
  Meoir ghrinn chaol ga b' 'n abhaist cur greis,
Air seudabh le h-or-shnaith'in,
  Dealbh iomhaidh gach eòin 'us gach eisg.

Slios seimh mar an canach,
  Corp geal mar eala air an t' snamh,
Calpa cruinn ann a 'n steimin,
  Traigh eatrom is cumadh air sail,
Mac samhail do mhor chuis,
  Cha 'n aithne dhomh cor ort ri radh,
Cha bheag is cha mhor u,
  Ann 's gach aon ni gu leor ort gun bhar.

Nam biodh na h-urad aig cach ort,
  Sa tha agamsa ghradh air do neoil,
Cha bu rabhart gun mhearachd,
  Leo mi labhairt mo bharail 's mo ghloir,
Ach na'n creideadh iad firinn,
  Cha treiginn air mhiltean u 'n or,
No air airgiod na 'n insibh,
  Do bheadradh do dhìsleachd 's do phog.

O nach caochladh tu aigne,
  'S nach claonadh tu ad chaidreadh 's ad ghaol,
'S nach feudain bhi re riut,
  Mar luthageadh cleir dhuinn mar aon,
B'fhearr leum bhi gun eiridh,
  Fo thalamh ann a 'n Ephaid nan craobh,
No an rioghachd na Greig,
  No measg thurcach gun fhaolmunn gun chaomh.

Ni mi noise comhdhunadh,
  Agus cuiream ri tursa gu brath,
Ni bheil siochaint am aigne,
  O'n nach meall mi do chaidribh's do gradh,
On thug ù làn fuath dhamh,
  Gun mo chuir ann sa 'n uaigh deigh mo bhais,
Bidhi' mo chriodh mar chuantaibh,
  Air am bheill mulad is bruaidlein air snamh.

## ORAN DO NIGHIN FIR GHEAMBAILL.

Moch air maidinn 's mi lan airsneil,
  Tha mi 'g achdain m' iundrainn,
An aite cadail air mo leabaidh,
  Carachadh sa tiunta,
Nan faighinn cead gun reachain grad,
  Am still gun stad gun aon-tamh,
Dh'fhìos an aite am fiosrach càch,
  Gu bheil mo ghrdhsa 'n Geamball.

'S ge fad air chuairt mi 's tamull uait,
  An aisling bhuan so dhuisg mi,
Thu bhi agam ann am ghlacabh,
  Bhean bho 'n tlachdar sugradh,
A dh' aindeoin buinnig 's fada m' fhuireach,
  Ann n' iomal dùcha,
O choin a chiall gum b' e mo mhiann,
  Bhi an diu a triall ga t-iunsai.

T-iunsaidh theid mi nuair a dh'eireas,
  Mi gu h-eatrom suntach,
Gach ceim do'n t-slighe dol ad ruigheachd,
  Bidhi mo chroidhe sugach,
Mo mhiann bhi 'n geart-uair air bheag cadail,
  Ann ad chaidribh greannar,
Mo dhuil gun chleth le durachd maith,
  Gur h'e mo bheatha teann ort.

Ach oigh'na maise a's or-bhui falt,
'S do ghruaidh air dreach an neoinein,
Tha eideadh grinn mu bheul do chinn,
Stu 'm beul bho 'm binn thig oran.
Rosg tana chaoin fo'd mhala chaoil,
'S do mheall shuil mhin ga seola,
'Si 'n t-seirc tha t-eudan ghreas gu h'eug mi,
Mar tabhair-cleir domh coir ort.

Gun choir air t-fheatainn oigh na feile,
Greas mi fein gu aon lamh,
Fhuair thu n iasaid buaigh bho dhiarmuid,
Tha cur chiad an geall ort,
Ciochan geala air uchd meallaidh,
Miann gach fear an sealltain,
Do chion falaich th' air mo mhealladh,
'S e na eallaich throm orm.

Tha run nam fear fo d' ghun am falach
Seang chorp fallain sundach,
Slios mar eala cneas mar chanach,
Bho chionn tamuil m'iuil ort,
Bho chul do chinn gu sail do bhuinn,
S tu damhsa grinn air urlar,
Mi bhi t-aireamh 's gun tu lathair,
Greas gu lar mu 'd shugradh.

Mo shugradh fui cheal 's duil, riut mar bhean,
Oigh nan ciabh clann fainneach,
T'aon bhrollach geal trom-cheist nam fear,
'S uasal an t'ion Bannrigh.
Tha seirc is beusan tlachd 's cèataibh,
Mar-ri cheile fas riut,
Do ghaol gach lo so rinn mu 'leòn,
Cho mor 's nach eòl domh àireadh.

Cha neol damh aireadh trian do't t'ailleachd,
  Gus don bhas gan gèill mi,
Ceillidh cliultach beusach muirneach,
  Cead fear ur tha 'n deigh ort;
Bidhi airnean bruit aig pairt da'n cuntas,
  Gach la ga'n diult thu coimhneas,
Bidhi slaint as ur le failte ciuil,
  Aig neach gheibh lub san roinn ort.

---

## ORAN NAM FINEACHA GAIDHEALACH

## LE IAIN DUBH MAC IAIN MHIC AILLEIN.

'Si so 'n aimsir an dearbhar,
  An dearganach dhuinn,
'S bras meanmnach fir Albuinn,
  Fo 'n armaibh air thus;
Nuair dh' eiris gach treun laoch,
  Na 'n eideadh glan ur,
Le run feirg agus gairge,
  Gu seirbhais a chruin.

Theid maithaibh na galltachd,
  'Gle shanntach sa chuis,
Gur lionmhor each seang-mhear,
  A dhamhsas le sunnt;
Bidhidh sasannuich cailte,
  Gun taing dhoibh ga chiunn,
Bidhidh na frangaich na campaibh,
  'Gle theann air an cul.

Nuair dh' eiris clann Domhnuill,
  Na leoghuinn tha garg,
Nam beo bhethir mhor leathann,
  Chonnsponach gharbh;
Luchd sheasadh na corach,
  Ga 'n ordagh lamh-dhearg,
Mo dhoigh gu'm bu ghorach,
  Dhoibh toiseachadh oirbh.

Tha Rothaich a's Rosaich gle dh' eonach,
  Air teachd nar cean,
Barraich an treas seorsa,
  Tha 'n comhnuidh a measg nan gall:
Clann Donachaidh cha bhreug so,
  Gu'n eireadh leibh ann sgach am,
Muir sin is clann Reabhair,
  Fir ghleasda nach eisd bhi annt.

Clann Naba an seorsa,
  Theid boidheach fo 'n triall,
'S glan comhdach a chomhlain,
  Luchd leonadh nam fiadh,
Iad fein a's clann Pharlain;
  Dream ardanach dhian,
'S ann a b' abhaist gar 'n airibh,
  Bhi m' fabhar shiol chuinn.

Na Leodaich am por glan,
  Cha b' fholach n'ar siol,
Dream rioghail gun fhotas,
  Na 'n gorsaid 's na 'n sgiath,
Gur neart-mhor ro eolach,
  'Ur 'n oig-fhir 's 'ur liath,
Gur e cruadal 'ur dualchas,
  A dh' fhuasgail oirbh riamh.

Clann Ionmhuinn o 'n chrethich,
Fir ghle ghlan gun smur,
Luchd na 'n cuilibheire gleusda,
N'am feuma nach diult;
Thig Niallaich air saille,
Air bharabh na 'n sugh;
Le 'n cabhlach luath lan-mhor,
Bho bhaghan nan tur.

Clann Illean o' n Dreoluinn,
Theid sanntach 's an ruaig,
Dream a chlosadh ainneart,
Gun taing choisinn buaidh,
Dream rioghail do chiosaicht,
Nach striochda' don t' sluagh,
'S iomad mile deas-direach,
A bheir intinn dhuibh suas.

Gur guineach na Guimhnich,
Nam bhristeadh cheann,
Bhiodh cnuachdan ga 'n spuachdadh,
Le cruadal 'ur lann;
Dream uasal ro uaibhreach,
Tha dual dhibh 's n' fhraing,
'S ann o Dhiarmaid do shiolaich,
Por lionmhor nach gann.

Tha Stiubhartaich ùr glan,
Nam fiurain gun ghiomh,
Fir shunntach nan lu-chleas,
Nach tiontaidh le fiamh;
Nach gabh curam roimh mhuisig,
Cha b'fhiu leo bhi crion,
Cha bu shugradh do dhughaill,
Guis a bhuin dhibh.

Gur lionmhor lamh theoma,
  Th' aig Eoghann Loch-iall,
Fir cholganda bhorganda,
  S' oirdheirga gniomh,
Iad mar thoilbheum aír chora-ghleus,
  'S air chon-fhadh ro dhian,
Se mo dhuilse nam rusgadh,
  Nach diult sibh dol sios.

Clann Mhuirich nach soradh,
  A chonnspairnn ud ial,
Dream fhuilteach gun mhor-chuis,
  Ga 'n coir a bhi fial;
Gur gaisgeil fior sheollta,
  Ar mor theanal chiad,
Ni sibh spollta a's feollach,
  A shroicheadh fo'n ian.

Tha granntaich mar a b' abhaist,
  Ma bhraigh uisge Spe,
Fir laidir ro dhaicheil,
  Theid dàn ann 's an streup,
Nach iar cairdeas na fabhar,
  Air namhaid fo 'n ghrein,
Si n'ur lamhach a dh'fhagas,
  Fuil bhla air an fheur.

Tha Frisealaich ainmeil,
  Aig seanchaibh nan crioch,
Fir gharbha ro chalma,
  Air fearg cha bu'shith;
Tha Cattanich foirmeil,
  Si n' armachd an miann,
An cath gairbheach le 'r 'n arma,
  A dhearbh sibh n'ur gniomh.

Clann Choinnich o thuath dhinn,
  Luchd bhuannachd gach cis,
Gur fuasgailteach luath-lamhach,
  'Ur n uaislean sa 'n stri,
Gur lionmhar n'ur tuaith-cheathairn,
  Le buailtean do ni,
Thig sluagh dumhail gun chuntas,
  A duthaich mhic Caoidh.

Nois o chuimhnich mi m' iomroil,
  'S fath iunntraichin iad,
Fir chunnbhalach chuimeite,
  Ni cuimse le 'n làimh;
Nach dean iumluas mu aon-chuis,
  Chiunn iunntais gu brath,
Gur muirneach ri 'n iomradh,
  Clann Fhiunnlaidh Bhra-mhar.

Thig Gordainich 's Greimich,
  Grad gleusda as gach tir,
An cogadh Righ Thearllaich,
  Gu'm b-fheumail dha sibh;
Griogaraich nan geur-lann,
  Dream speiseil nam pios,
Th'ar leom gu 'm bi 'n ea-coir,
  Nuair dh' eighadh sibh sios.

Siosalaich nan geur lann,
  Theid treun air chul arm,
'N Albainn san 'n Eirinn,
  B' e ur beus a bhi garg;
A' nam dol a bhualadh,
  B' e 'n cruadal ur calg,
Bu ghuineach n'ur beumna,
  Nuair dh' eireadh oirbh fearg.

Nam biodh gach curraidh treun-mhor,
  Le cheile san am,
Iad air intinn dhireach,
  Gun fhiaradh gun cham;
Iad cho chinnteach ri aon-fhear,
  'S iad titheach air a gheall,
Dh' aindeoin muisig nan du-ghall,
  Thig cuis thair an ceann.

---

## AN GILLE DUBH CIAR-DHUBH.

Cha dirich mi brughach,
  'S cha suibhail mi mointeach,
Dh'fhalbh mo ghuth cinn,
  'S cha seinn mi oran,
Cha chaidill mi uair,
  O luain gu domhnach,
San Gille dubh ciar-dhubh,
  Aig tighin fo 'm uidh.

Struagh nach robh mi,
  San gille dubh ciar-dhubh,
An aodann na beinne,
  Fo shileadh nan siontuin,
An lagan beag fasaich,
  Na 'n aiteigin diamhair,
'S cha ghabhain fear liath,
  'S tu tighin fo'm uidh.

Dh'olainn deoch-slainte,
  A ghille dhuibh chiar-dhuibh,
Dh' uisge dubh an loin,
  Cho deonach 's ga b'fhion e,
Gad tha mi gun storas,
  Tha na leoir teachd ga'm iarruidh,
'S cha ghabh mi fear liath,
  'S tu tighin fo'm uidh.

B' eibhinn leomsa coir,
  Air a ghille dhubh chiar-dubh,
Fhaotainn ra phosadh,
  Nan deonuiche Dia e,
Rachuin leat do'n olaind,
  O choin b'e mo mhiann e,
'S cha ghabh mi fear liath,
  'S tu tighin fo'm uidh.

Briodal beoil thu,
  Gradh na 'm banog thu,
Poitear fion thu,
  'S an saoidh nach soradh,
'S thu fearrail fearra-bhuilleach,
  Sealagair air mointich;
'S cha ghabh mi fear liath,
  'S tu tighin fo'm uidh.

'Sluaineach mo chadal,
  O mhaidin diaciadain,
'S bruaidleineach 'm aigne,
  Mar furtaich thu Dhia orm,
Mi 'n roair air dhroch leabaidh,
  Cha 'n fhada gu'n liath mi,
San gille dubh ciar-dhubh,
  A tighin fo'm uidh.

Mo ghille dubh boidheach,
  Ge gorach le cach thu,
Dheanuinn do phosadh,
  Gun deoin mo chairdean,
Shiubhlainn leat fada,
  Feadh laganan fasaich,
San gille dubh ciar-dhubh,
  A tighin fo'm uidh.

Mo ghille dubh laothach,
  'S neo raoghain leom t-fhagail,
Na'm faicin an cuideachd thu,
  Thaoghainn roimh chach thu,
Ge'd fhaicinn coig mile,
  Air chint gur tu b'fhearr leom,
San gille dubh ciar-dhubh,
  A tighin fo'm uidh.

---

## ORAN DO ALASTAIR GHLINNEGARAIDH

### LE SILEAS NIGHEAN MHIC RAONUILL NA CEAPAICH.

Alastair a Gleanna-garadh,
  Thug thu 'n diu gal air mo shuilean,
'S beag iùnadh mi bhi trom chreuchdach,
  Gur tric ga 'r reubadh as ur sinn,
'S deachdair dhomhsa bhi ga osnaich,
  Meud an dosgaich th'air mo chairdean,
Gur tric an t-eug oirn aig gearradh,
  Thagha nan darag as airde.

Chaill sinn ionann agus comhla,
  Sir Domhnuill, a mhac, sa bhrathair,
Ciod e 'm feim dhuinn bhi ga ghearan,
  Dh'fhan Mac Mhic Ailein sa bhlar uainn,
Chaill sinn darag laidir liath-ghlas,
  Bha cunbhail dion air a chairdean,
Capul coille bhar na giusaìch,
  Seobhag sul-ghorm, luthmhor, laidir.

Dh'fhalbh ceann na ceille 's na comhairl,
  Ann 's gach gnothach am bi curam,
Aghaidh shocair, sholta, thaitneach,
  Croidhe fial farsuinn mun chuinneadh;
Bu tu tagha nan sar ghaisgeach,
  Mo ghuala thaice 's mo dhiubhail,
Smiorail, fearail, foinnidh, treabhach,
  Ceann feachda chaill Seumas Stiubhart.

Na'm b'ionann do chach 's do Gholl,
  Nuair dh' iomaich an long a mach,
Cha reachadh i rithist air sail,
  Gun fhios de'm fath mun d' thain i steach,
Ach nuair chunnaic sibh san trathsin,
  Bhi gà 'r fagail air faontraigh,
Bhrist 'ur criodhachan le mulad,
  'S leir a bhuil cha robh sibh saogh'lach.

Bu tu 'n lasair dhearg da'n losgadh,
  'S bu tu sgoilteadh iad gu 'n sailtibh,
Bu tu guala chuir a chatha,
  Bu tu 'n laoch gun atha laimh,
Bu tu'm bradan ann san fhior uisg,
  Fior-eun as an eunluinn 's airde,
Bu tu'n leoghann thair gach beothach,
  'S bu tu damh leathann na craice.

Bu tu 'n loch nach faoit a thaomadh,
  'S tu tobar faoilidh na slainte,
'S tu beinn Iobhais thair gach aonach,
  Bu tu chreag nach fhaoite thearnadh,
Bu tu clach mhullaich a chaisteil,
  Bu tu leac leathann na sraide,
Bu tu leug lothar nam buaghan,
  'S bu tu clach uasal an fhainne.

Bu tu'n t-iubhar as a choilli,
  Bu tu'n darach daingneann laidir,
Bu tu'n cuileann bu tu'n draithin,
  Bu tu'n t-abhull molach blath mhor,
Cha robh meur annad do'n chriothunn,
  Cha robh do dhligheadh ri fearna,
Cha robh do chairdeas ri leamhan,
  'S bu tu leannan nam ban aluinn.

Bu tu ceille na mnai priosail,
  'S oil leom fhein gur dith an tras thu,
Ge d' nach ionann dhomhsa is dhi-se,
  'S goirt a fhuair mi fhein mo charadh,
H-uile bean a bhios gun cheile,
  Guidheadh i Mac De na aite,
O 's e 'surrainn di ga comhnadh,
  Anns gach leon a chuireas cas orr.

Guidheam do mhac bhi t-aite,
  'N saibhreas an aitteas sa 'n curam,
Alastair a Gleanna-garadh,
  Thug thu'n diu gal air mo shuilean.

## ORAN

A RINNEADH DO BHAIL' ARRAIT ANN AN ARDNAMORCHUAN, DA 'N AINM COIREMHUILINN, AGUS DO DH'AULTAN A THA RUITH ROIMH A 'N BHAILE SIN, DO 'N GAIREAR AULT-AN-T-SIUCAIR.

(Le Alastair Macdhomhnuill.)

*Air fonn*—"The Lass o' Patie's Mill."

Dol thair Ault-an-t-siucair,
A maidin chubhrai cheit,
'S paidirein geal dlu chneap,
Do 'n driuchd ghorm air an fheur,
Bha richard 's robin-bru dhearg,
Ri seinn, 's fear dhiu na bheus;
'S goic moit air cumhaig chul-ghuirm,
'S (gug-gug) aic' air a gheig.

Bha smeorach cur na smuid dhith,
Air bachdan cuil lea fein;
An dreadhuinn donn gu surdail,
'S a ribheid chiuil na bheul;
Am bricein-beith' is lub-air,
'S e 'g gleusadh lu a theud;
An coileach-dubh ri durdail;
'S a chearc ri tuchan re.

Na bric a' gearradh shurdag,
Ri plubraich dhlu le cheil',
Taoibh-leimneach mear le lu'-chleas,
A burn, le muirn ri grein;
Ri cabadh chuileag' siubhlach,
Le 'm bristeadh luthor fein:
Driom-lann-ghorm, 's ball-bhreac giuran;
'S an lainnir-chuil mar leig.

Mil-dheoclaidh sheillein strianach,
  Le cronan 's fiata srann,
'N an dithibh balgach, riabhach,
  Ma d' bhlaithibh grianach chrann;
Straibh-dhriucain dhonna, thiaichdi,
  Fui shinean ciochan t-fheoir,
Gun thiochd-ain-tir no bhiadh ac',
  Ach faileadh ciatach ros.

Gur millis brisg-gheal, burṅ-ghlan,
  Meall-chuirneineach, 's binn fuaim,
Bras-shruthain Uilt-an-t-siucair,
  Ri tormain siubhlach luath:
Gach biolair, 's luibh le 'n ur-ros'
  Aig cintinn dlu ma bhruaich;
'S e toirt dhoibh bhuaghan sughor,
  Na 'n sui' bheathachadh mancuairt.

Burn tana, glan, gun ruaghan,
  Gun deathach, ruaim, no ceo,
Bheir anam-fas, is gluasaid,
  D'a chluanagan ma bhord,
Gaoir bheachainn bhui', 's ruagha,
  Ri dioggladh chluaran oir,
'S cir-mheala d' a chuir suas leo,
  An ceir-chuachagan an stoir.

Gur solas an ceol cluaise,
  Ard-bhairich buair ma d' chro:
Laoigh cheann-fhionn, bhreac, is ruagha,
  Ri freagra muallan bho;
A bhain-aireach le buaraich,
  'S am buachuill' dol d' an coir,
Gu bleoghun a chruidh ghuaill-fhinn,
  Air cuaich a thogas croic.

Bi dh lochrainn mheal' a lubadh
  Na srabh, 's bru air gach geig,
Do mheasabh milis cubhrai,
  Na'n ubhlan 's na 'm peur:
Na duilleagan a liugadh,
  Is fallus cuil diu fein;
'S clann a' gabhail tuchaidh,
  D' an imilich dlu le 'mbeul.

B' e cronan t-easain srulaich,
  An durdail mhuirneach mhaidh;
'S da bhoirchibh daite, sgum-gheal,
  Tiugh fluranach, dlu, tla:
Le d' mhantal do dheallt ur-mhin,
  Mar dhuradh cuil ma d' bhla:
'S air calg gach feoirnein duir-fheoir,
  Gorm niamhain dhruic a fas.

Do bhrat lan shradag' daimond,
  Do bhraon ni soils' air lar;
A *charpet* 's gasda foineal,
  Gun a coi *fine* san *Whitehall*,
Ma d' bharadh gorm-breac coillteach,
  An cinn le loinn an tal,
Na sobhraichian mar chaillibh,
  Na 'n coilleiribh na d' sga.

Bi'dh guileag eala a tuchan,
  'S eoin bhuchuinn am barr thonn,
Ag inbhir Uilt-an-t-siucair,
  Snamh lu'-chleasach le fonn;
Ri seinn gu moiteil, cuirteil,
  Le muineil-chiuil, 's iad crom,
Mar mhala pioba 's lub air;
  Ceol eibhinn, ciuin, nach trom.

'S grinn an obair ghrabhail,
Rinn nadur air do bhruaich,
Le d' luirichean chreamhach, fhasar
'S am buicein bhan orr' shuas;
Gach seamrag, neoinein, 's masag,
Min-bhreachd air lar do chluain;
Mar reullain roit an dearladh,
Na spancain aluinn nuagh.

Bi'dh cruinn, 's am barr mar sgarlaid,
Do chaorabh aluinn ann;
'S craobhan bachlach, arbhui,
A faoisgneadh ard mu d' cheann;
Bi'dh dearcan suthan sughar,
Trom lubadh an luis fein,
Caoin, seachtai, blasda, cubhrai,
Aig call an druis ri grein.

'S comh-lan mo lios ri pharrais,
Do gach cnuas a 's fearr an coill;
Na relich arbhar fasadh,
Bheir piseach ard 's sgoinn:
Por reachdar min-fheur, fasar,
Nach cinn gu fas na loim;
'S coimh-reamhar, luchdor càileachd,
'S gun sgàin a ghràn o dhruim!

Do thachdar mar' is tire,
Bu thiochd-ain-tir leis fein,
Na 'n treudabh feidh 'n a d' fhritheamh;
'S na d' chladach 's milteach èisg;
Na d' thraigh tha maorach lionor,
'S air t-uisge 's fior-bhras leus,
Aig oganaiche riomhach,
Le morbha fior-chruaidh geur.

Gur h-urail, sliochdar, cuanda,
  Graidh each air t-fhuarain ghorm,
Le 'n iotadh tarraing suas riut,
  Le cluintinn nuall do thoirm:
Bi'dh buicein bhinneach 's ruaghag,
  'S mion-mhin bhreac, cluais-dearg, og,
Ri h-ionaltradh gu h-uaigneach,
  'S ri ruideis luath mu d'lon.

Gur damhach, adhach, laoghach,
  Mangach, maoiseach, t-fhonn;
Do ghlinn le seilg air laomadh,
  Do gharbhlach-chraobh 's do lom:
Gur h-aluinn barr-fhionn, braonach,
  Do chanach caoin gheal thom,
Na mhaibenibh caoin, mao-mhin:
  Na d' mhointich sgaoi-chearc' donn.

B' e sud an sealladh eibhinn,
  Do bhruacha gle dearg ros,
'S iad daite le gath greine,
  Mar bhoisgnich leug-bhui oir,
B' iad sud an geiltridh gle-ghrinn,
  'N cinn deideagan measg feoir,
Do bharrabh luibhean ceutach,
  'S foirm bhinn aig teud gach eoin.

O lili righ nam fluran!
  Thug barr mais' air ur-ros gheug,
Na bhaibaine cruinn pluir-mhin,
  'S a chrun geal, ur mar ghrein,
Do 'n uisg ud Alt-an-t-siucair,
  'S e s cubhrainn d'a o bheud;
Na rionnagan ma lubabh,
  Mar reullan-iul na speur.

Do shealbhag ghlan 's do luachair,
  A borcadh suas mu d' choir
Do dhithein lurach, luaineach,
  Mar thuairneagan do'n or:
Do phreis lan neada cuachach,
  Cruinn chuairsgeagach aig t-eoin,
Barr braonain 's an t-sail-chuachag,
  Na 'n dos an uachdar t-fheoir.

B' e sud an leighas learsainn,
  Do luingis, breid-gheal, luath,
Na 'n sguadranabh seoil-bhreid-chrom,
  A bordadh geur ri d' chluais;
Nan giusaichibh beo ghleusda,
  'S an cainb gu leir riu shuas;
'S Caol-muile fuar d'a reubadh,
  Le anail speir fa thuath.

'S cruaidh a bharlinn fhuair me,
  O'n fhuaran 's blasda gloir,
An caochan 's mo buaidhean,
  A ta fa thuath 'sa 'n Eorp;
Lion ach am boula suas d'e,
  'S do bhrandai fhuar na 's coir,
An poinse milis, guanach,
  A thairneas sluagh gu ceol!

Muim' altrom gach poir uasail,
  Nach meath le fuachd na speir,
Tha sgath fa 'n aird a tuath orr',
  D'fhag maith a buar, sa feur,
Fonn deis-oireach, fior uaibhreach,
  Na speuclair buan do 'n ghrein:
Le spreidh theid duin' a suas ann,
  Chomh luath 'ri each na leum.

'S aol is grunt d'a dhailean,
  Bh'fhag nadur tarbhach iad,
Air a meinn go'n toir iad arbhar,
  'S tiugh, starbhanach ni fas:
B'dh dearsanaich ghearr fhiaclach,
  D' a lannadh sios am boinn,
Le luinneaga binn nionag;
  An ceol a's misle rainn!

An Coir' is fearr 's an duthaich,
  An Coir' is sughair fonn;
'Se e Coirein Uilt-an-t-siucair,
  An Coiren uanach lom;
'S ge lom, gur molach, urail,
  Bog mhiodar dlu a thom,
Am bheil mil is bainn' a bruchdadh,
  'S uisg' ruith air siucar pronn.

An Coire searachach, uanach,
  Meannach, uaigneach aigh;
An Coire gleannach, uaine;
  Bhliochdach, luath gu dair;
An coire coilleach, luachrach,
  An gair a chuach 's a Mhart;
An coir' am faigh duin'-uasal,
  Biast dhubh is ruagh na charn!

An coire brochdach, taobh-gorm,
  Torcach, faoili bla;
An coire lonach, naosgach,
  Cearcach, craobhach, graidh;
Gu bainneach, bailceach, braonach;
  Breachdach, laoghach, blar,
Fui 'n sultar mart, is eaora,
  'S a 's torraich laomsgir barr!

An Coire am bi na caoirich
  Na 'n caogadibh, le 'n al;
Le 'n ribheid 'g gabhail faoignidh,
  A 'n craicne maoi gheal tla:
B'iad sud am biadh, 's an t-aodach,
  Na t-fhaoin-ghleannabh 's na t-aird;
An Coire luideach, gaolach,
  'S e lan do mhaoinibh grais!

An coire lachach, dracach,
  'M bi guilbneich 's trai-gheoigh og;
An coire coileachach, lan-damhach,
  'S moch, 's is an-moch spors:
'S tim dhomh sgur d' an aireamh,
  An Coire 's fasor por,
Go h-inseach, doireach, blarach,
  'S imeacach, caiseach bo!

---

## ORAN RAOIN-RUAIRI,

### LE AONGHAS MAC ALASTAIR RUAIDH.

'Se Latha Raoin-ruairi,
  A dh' fhag luaimhneach mo dhusgadh,
Mu thuitim chlann Domhnuill,
  Cha bu leoghain thaobh cuil iad,
Thug sibh mach an ratreuta,
  Choisin ceadfa le diu bhail,
Ga bu thearnadh gu lear dhuibh,
  Bha bas Chleibhir ra chunntadh.

An leoghan fuileachdach rioghail,
  Nach d' rinn fhirinn a mhuthadh,
A chum gu daingeann a lanntachd,
  Mur a gheall e fo thus e,
Cha tug or ort na eagal,
  Gun seasabh ri 'd chumhnant,
Ach ma thuit thu le onair,
  Bann do dhonas na cuis e.

Bu sheobhag firinnich suairc thu,
  Bu mhath am buachaill air treud u,
Gan cumail a gabhadh,
  Thoirt dhoibh aite agus reilein,
'S tu nach cuireadh ri ball iad,
  Thabhairt an aindeoinn air eiginn,
Dh' innis sin Dhun chailleann,
  Nach ro annam a 'd chreibhaig.

Thighearn og Ghlinne-garaidh,
  Luidh 'smal air do shugradh,
'S mor do chall ri Righ Seumas,
  Gad a dh' eigheadh e duic dhiot,
Bha Domhnull gorm gaolach,
  S' fhuil chraobhach a bruchdadh,
'S eigin fhulang na thainig,
  Dh' fhalbh do bhrathair na ur-as.

Bu duine urranta seolta,
  'S bu chraobh chomhraig roi cheud e,
Do dh' fhear mor bu mhàth cuma,
  Bh' aig gach duine na speachdlair,
Gad thug ro mhead do naire,
  Bras is ardan le cheile,
Ort gun a athadh gad phearsuin,
  Oig ghasta na feile.

Thu gun fhuasgladh san tiom so,
  Od dhislin na 'd chairdean,
Foid air aghaidh gach duine,
  Ni gun chumadh gun aireamh,
San roi d' fhraoch a bha 'n curam,
  Gad bha diubhail is call ann,
Fhuair 'u n t-earala 's cliutach,
  Gu dubladh nan rancan.

'S truagh nach ro iad gad dhubladh,
  Na bha t-iunais gad chairdean,
Air an tarruing mun comhair,
  Fir ghlinne comhan 's a bhraighe,
'N toiseach latha ghil sholais,
  Chite am folais gach faillinn,
'S gur th' ann duinne as com e,
  'N deigh na phronnadh san àraich.

Gur h-e mhiadaich mo champar,
  Liuthad banntrach tha 'd dhuthaich,
Agus oganach treubhach,
  Nach d' eibheadh am pusadh,
Thuit le luaithe san am ud,
  Buala lann cha bu shugradh,
Thoirt a mach an abhansa,
  'S cha do shauntaich sibh puiceadh.

Leag bhur n' intinn gu socair,
  Air chosnadh 's air chruadal,
A dol air bhur n' aghairt,
  Ann an aghaidh an fhuathais,
Cha do shantaich sibh pilleadh,
  Bho nach slinnein ba dual duibh,
'S bha an cluiche sin cailteach,
  'S iad ag raithin gur buaidh e.

'S cha n ann leis na claidhmhean,
  Fhuair ar daoin-ine an leonadh,
Ach nach d' fhuair iad riamh fuireach,
  An lathair cumasg ri comhraig,
'S mairg a chunnaic na suighean,
  An tus ioraghail na dorainn,
Bhi gan spadadh le luaithe,
  'S gun tilgadh buachaille bho i.

'S a Dhonaill nan Domhnull,
  'S og a fhuair 'u do dh' fheachainn,
'S gur iummad bean bhronach,
  Eadar Troitirnis 's Sleite,
Mu chinne mor t-athar,
  'S iad nan luidhe gun eiridh,
'S tha luchd bhualadh nan buillean,
  Air fuireach san teugbhail.

B' ann dhiu Domhnull's Seumas,
  Iad gun eiridh o 'n chumasg,
Mo chreach mhor mar a dh' eirich,
  A chuid bu lutha bu duilich,
Dhoibh bu dual a bhi treubhach,
  O n athair fein thair gach duine,
'S geul bu dona na dheigh sud,
  Ri leigheas leigh cha d' rinn fuireach.

Mo chreach mhor nan tri truaighe,
  Caradh uaislean Chintire,
Tighearn òg sin na Leargainn,
  'S goirt 's gur searbh bhi ga innse
Mu 'd thuit-fhear math ciallach,
  'S cuis iargain a choidhch e,
Air tuiteam san dorainn,
  'S bu duin og san dol sios e.

Gun do mhac a bhi ad aite,
  'S gun ad bhraithair ach leanabh,
'S gun aon duine a lathair,
  Do na thainig o d-sheanair,
Sud an saoi a bha uasal,
  Nach d'fhuair riamh aon scainnill,
'S a bha ga fiughantach rioghail,
  Air dol a sios mar an raineach.

A Shir Eoin ò 'n Chorpaich,
  'S e do Dhochann nach Iarrainn,
A chneadh fein thair gach duine,
  A bhios sinn uille ga iargain,
Mhead 's a bhuillich an Righ ort,
  Cha bu ni e gun fhiachan,
'S gad fhaigheadh tu bar air,
  'S daor a phaigh u e am bliadhna.

Chaill u raogha do dhaoine,
  Ann an adhbhar do bhrathar,
Bho 't oige gud shine,
  Chum u an imirt gun fhaillin,
S iomad sonn do dhuin uasal,
  An robh cruadal le tabhachd,
Chaidh sios leat do d' chinneadh,
  On la a ghinneadh gu h'aite u.

O'n la a ghlac u do chlaidheamh,
  Gun athadh dod namhaid,
Bu mhath do chuis thiunsgail,
  An aghaidh Chrombail 's Lambeat,
'S na mairidh tu uile,
  On urraidh mar bha u,
Gu m falbha Righ Uilliam,
  'S cha chumadh Mac Cai e,

Ach fhir Airde-seile;
  'S mor do Dheirieas le'm feachdabh,
Chaill thu braithrean math ciatfhach,
  Bu diol do Iarla do mhacabh,
Iad fein 's fir a bhraighe,
  Bhi ga 'm marbhadh ri caisteal,
Le diobhail commanda,
  'Scgun an naimhdean ga fhaicsin.

Tha tuit fhear na h-Apuin,
  Fuidh airsneal a comhnuidh,
S luinn duth air a druthadh,
  Fuidh dhunadh a chota,
'S e ag iargain mu bhrai'ribh,
  B'iad na h-ailligein bhoidheach,
Gad thug lughad an athadh,
  Orra 'n la ud bhi gorach.

Chaill 'u t-anaisdeir fearrain,
  'S gum b'e an t-Alastair, suairc e,
'S mor am bearna as a dhuthaich,
  Bhi ga uintraichin uatha,
Cha b' aithne dhomh cùis,
  A bheiridh cliù do dhuin ùasal
Nach robh fuaite riut daingeann,
  Aig a bhail agus uaithe.

Bha thu urranta dàna,
  Bha thu ailli deagh threibheach,
Bha u cinneadail cairdeil,
  Bha thu garbh ri àm feuma,
Nà 'm fuireadh an luaithe,
  Gun do bhualadh san leim sin,
'S mairg fear do mhio rùine,
  Air am brùchda lann t-fheirge.

'S a mhic Dhomhnuill mhic Ailein,
  Gum bu mharaiche fior u,
Fleasgach suairce ciuin ceanalt,
  Fir fhearrail ad thom thu,
Bu mhor do bhaigh 's cha bu taobh-gha'il,
  Ris na daoine chaidh sios leat,
Bha triuir Iar-o mhic Raonuill,
  Air an taobh 's gum bu diobhail.

Cha n aithne dhomh dilis,
  Ann san rioghachd so 'n geart uair,
A bhreothadh clann Domhnuill,
  'S clainn Chamarain gan seachnadh,
Mac Illeain bhon dreollainn,
  'S math bu choir dha bhi ceart dhuinn,
'S math mo bharail a 'n durachd,
  Mac Iain Stuairt 's M'Neachdainn.

---

## ORAN

LE MAIRI NIGHEAN ALASTAIR RUAIDH DO DH' IAIN MAC SHIR TORMAID MHIC LEOID AIR FAOTAINN BRA THOMBAC UAITH.

*Luinneag.*

Hi il u il agus o,
  Hi il o ho ri nan,
Hi il u il agus o,
  Hi il o ho ri nan,
Hi il u il agus o,
  Hi il o ho ri nan,
Fa lil o hu lil o,
  Ho ri gheallaidh hi il an.

Ge do theid mi do 'm leabai,
  Cha' n e cadal is miannach leam,
Aig ro mhead na tuile,
  'S mo mhuilean gu'n iarann air,
Tha mholdair ri pàidhe,
  Mur a cailtear am bliadhna mi,
'S feumail domh faighinn,
  Ge do ghabhain an iasaid i.
      Hi il u il agus o, &c.

Tha mo chion air a chlachair,
  Rinn 'm aigne a riarachadh,
Fear a bheul mheachair,
  Ge tosdach gur briathrach thu,
Gu'm faighinn air 'm fhacall,
  Na caisteil gad iarainn iad,
Cheart aindeoin mo stàta,
  Gun a chairich sud fiachan orm.
      Hi il u il agus o, &c.

Ge do thuirt mi riut clachair,
  Air 'm fhacall cha b' fhior domh e,
Gur rioghail do shloinneadh,
  'S gur soilleir ri iaraidh e,
Leodach ur gàsda,
  Foinni beachdail glic fialaidh thu,
Do shliochd na'm fear flathail,
  Bu mhaith 'n ceann cliaranaich.
      Hi il u il agus o, &c.

Ach mhic ud Shir Tormaid,
  Gu 'n soirbhich gach bliadhna dhuit,
Chuir buaidh air do shliochdsa,
  Agus piseach air t-iarmaide,

Chuid eile chlann t' athar,
'S gach ràdhad a thriallas iad,
Sin is tòradh mo dhurachd,
Dhol an rùn mar bu mhiannach leam.
Hi il u il agus o, &c.

Nuair theid thu do'n fhìreach,
'S ro mhaith chinneas a'm fiaghach leat,
Le d' lothainn chon ghleusda,
Ann ad dheigh nuair a thriallas tu,
Sin is culiobhair caol cinteach,
Cruaidh direach gun fhiaradh ann,
Bu tu sealgair na h-eilid,
A choilich sna lia' chirce.
Hi il u il agus o, &c.

Tha mo chion air an Ruairidh,
Gur luaineach mu 'd sgeula mi,
Fear foinni geal suairc thu,
Bheil uaisle na peucaige,
Air an d' fhas an cùl dualach,
'S e na chuachagan teud bhuidhe,
Sin is urladh glan suairce,
Cha bu tuairisgeul breugach e.
Hi il u il agus o, &c.

Slan iomhradh dhuit Iain,
Gu mo raithail a dheireas duit,
Stu mac an deagh athar,
Bha maitheasach meadhrachail,
Bha gu furbhailteach daonnachail,
Faoilteachail deirceachail,
Ceannart air trup u,
Nam cuirt 's leat feum orra.
Hi il u il agus o, &c.

Gur h-aluinn an marcaich,
  Air each an glaic diolaid u,
Stu cumail do phearsainn,
  Ann an cleachdadh mar dh' iarrainn duit,
Thigeadh sud ann ad laimhse,
  Lann spainteach ghorm dhias fhada,
Is pathair mhaith phiostal,
  Air chrios nam ball sniamhanach.
    Hi il u il agus o,
      Hi il o ho ri nan,
    Hi il u il agus o,
      Hi il o ho ri nan,
    Hi il u il agus o,
      Hi il o ho ri nan,
    Fa lil o hu lil o,
      Ho ri gheallaidh hi il an.

---

## ORAN DO BHLAR NA H-EAGLAISE BRICE.

LE DONNACHADH BAN.

*Air fonn*—" Alasdair a Gleanna-Garadh."

Latha dhuinn air machair Alba,
Na bha dh'armailt aig a chuigse,
Thachair iad oirnne na reubail,
'S bu neo-eibhinn leinn a chuideachd;
'Nuair a chuir iad an ratreut oirnn,
'S iad 'nar deigh a los ar murtadh,
'S mur deanamaid feum le'r casan,
Cha thug sinne srad le'r musgan.

'S a dol an coinneamh a Phrionnsa,
Gu'm bu shunndach a bha sinne,
Shaoil sinn gu'm faigheamaid cùis dheth,
'S nach ro dhuinn, ach dol g'a sireadh;
'Nuair a bhuail iad air a chéile,
'S ard a leumamaid a pilleadh,
'S ghabh sinn a mach air a abhainn,
'S dol g'ar n'amhaich ann san linne.

'N am do dhaoine dol nan èideadh,
Los na reabalaich a philleadh,
Cha do shaoil sinn, gus na ghéill sinn,
Gur sinn féin a bhite 'g iomain;
Mar gu'n rachadh cù ri caoirich,
'S iad 'nan ruith air aodainn glinne,
'S ann mar sin a ghabh iad sgaoileadh,
Air an taobh air an robh sinne.

Sin 'nuair thàinig càch 'sa dhearbh iad
Gu'm bu shearbh dhuinn dol nan cuideachd;
Se'n trùp Ghallda g'an robh chàll sin,
Bha Coluinn gun cheann air cuid diubh:
'Nuair a thachair ribh Clann Dòmhnuill,
Chum iad còmhail air an uchdan,
Dh'fhàg iad creuchdan air an rèubadh,
'S cha leighiseadh léigh an cuislean.

Bha na h-eich gu crùitheach, srianach,
Girteach, iallach, fiamhach, trùpach;
'S bha na fir gu h-armach, fòghluimt',
Air an sonnrachadh gu murta;
'Nuair a dh'aom sinn bharr an t-sléibh',
Is mòran feum againn air furtach,
Na bha beo bha cuid dhiubh leoint',
'S bha sinn brònach mu 'na thuit ann.

Dh'eirich fuathas ann san ruaig dhuinn,
'Nuair a ghluais an sluagh le leathad;
Bha Prionns' Tearlaich le chuid Frangach,
'S iad an geall air teachd 'nar rathad:
Cha d' fhuair sinn facal comand'
A dh'iarraidh ar naimhdean a sgathadh;
Ach comas sgaoileadh feadh an t-saoghail,
'S cuid againn gu'n fhaotain fhathasd.

Sin 'nuair thàinig mise dhachaigh
Dh'ionnsuidh Ghilleaspuig o'n Chrannaich,
'S ann a bha e 'n sin cho fhiata,
Ri broc liath a bhiodh an garraidh;
Bha e duilich ann san àm sin,
Nach robh ball aige r'a tharruinn,
'S mòr an diùbhail na bha dhi air,
Claidheamh sinnsireachd a sheanar.

Mòran iarruinn air bheag faobhair,
Gu'm be sud aogas a chlaidheimh;
'Se gu lùbach, leumnach, bearnach,
'S bha car càm ann, ann san amhaich;
Dh'fhàg e mo chruachainse brùite
Bhi 'ga ghiùlan feadh an rathaid,
'S e cho tròm ri cabar fearna,
'S mairg a dh'fhairdeadh an robh rath air.

'Nuair a chruinnich iad nan ceudan
'N là sin air sliabh na h-eaglais,
Bha ratreud air luchd na Beurla,
'S ann daibh féin a b' éigin teicheadh;
Ged' a chaill mi ann san am sin.
Claidheamh ceannairt Chloinn-an-Leasdair;
Claidheamh bearnach a mhi-fhortain,
'S ann bu choltach e ri greidlein.

Am ball-teirmeisg a bha meirgeach,
Nach d'rinn seirbheis a bha dleasach;
'S beag an diùbhail leam r'a chunntadh,
Ged' a dh'ìonndrainn mi mu fheasgar,
An claidheamh dubh nach d'fhuair a sgùradh,
'S neul an t-suthaidh air a leath-taobh;
'S beag a b'fhiù e 's e air làbadh,
'S gu'm b'e diuthadh a bhuill-deis e.

An claidheamh braoisgeach, bh'aig na daoine,
Nach d' rinn caonnag 's nach thug buillean,
Cha robh eugas air an t-saoghal,
'S mairg a shaoraich leis an cuimeasg;
An claidheamh dubh air 'n robh an t-aimhleas,
Gu'n chrios, gun chrambait, gun duille,
Gu'n roinn, gun fhaobhar, gun cheana-bheart,
'S mairg a thàrladh leis an cunnart.

Thug mi leam an claidheamh bearnach,
'S b' olc an asuinn e sa' chabhaig,
Bhi ga ghiùlan ar mo shliasaid,
'S mairg mi riamh a thug o'n bhail' e;
Cha toir e stobadh no sàthadh,
'S cha robh e làidir gu gearradh;
Gu'm b'e diuthadh a bhuill airm e,
'S e air meirgeadh air an fharadh.

Chruinnich uaislean Earraghàëil,
Armaillt làidir de Mhalisi,
S' chaidh iad mu choinneamh Phrionns' Tearlach,
'S duil aca r'a chàmp a bhristeadh;
'S ioma fear a bh' ann san àit ud
Nach robh sàbhailt mar bha mise,
A'mheud sa dh'fhàg sinn ann san àraich,
Latha blàr na h-Eaglais'-brice.

## MOLADH MORAIG.

(Le Alastair Mhacdomhnuill.)

*Air fonn*—"Piobaireachd."

### URLAR.

'S truagh gun mi 's a' choill
'Nuair bha Mòrag ann,
Thilgeamaid na croinn
Co bu bhòich' againn?
Inghean a chùil duinn,
Air am beil a loinn,
Bhi'maid air a broinn
Feadh na ròsanan;
Bhreugamaid sinn-fhin,
Mireag air ar blìon,
A buain shobhrach mìn-bhui'
Nan còsagan:
Theannamaid ri stri
'S thaghlamaid san fhrith
'S chailleamaid sinn fhìn
Feadh nan sròineagan.

Suil mar ghòrm-dhearc driùchd
Ann an ceo-mhadainn;
Deirg' is gil' na d' ghnùis
Mar bhlà òirseidin.
Shuas cho mìn ri plùr:
Shios garbh mo chulaidh-chiùil;
Grian nam planad cùrs,
A measg oigheannan;
Reulla ghlan gun smuir
Measg nan rionnag-iùil;
Sgathan mais' air flùra
Na bòichid thu;

Ailleagan glan ùr,
A dhallas ruisg gu'n cùl;
Ma's ann de chriaghaich thù
'S aobhar mòr-ionghnaidh.

O'n thainig gnè de thùr
O m' aois oige dhomh,
Nir facas creutair dhiù,
Ba cho glòrmhoire;
Bha Malli dearbha caoin,
'S a gruaidh air dhreach nan caor;
Ach caochlaidheach mar ghaoith,
'S i ro òranach;
Bha Pegi fad an aois,
Mar be sin b'i mo ghaol;
Bha Marsaili fir aodrum,
Lan neonachais;
Bha Lili taitin ruim,
Mar be a ruisg bhi fionn;
Ach cha ba shà bùirn-ionnlaid,
Do'n Mhòraig-s' iad.

SIUBHAL.

O! 's coma leam, 's coma leam,
Uil' iad ach Mòrag;
Ribhinn dheas chulach
Gun uireasbhuidh foghlum;
Cha'n fhaighear a siunnailt,
Air mhaise no bhunailt,
No'm beusan neo-chumant',
Am Muile no'n Leoghas.
Gu geamnuidh, deas furanach,
Duineil gun mhòr-chuis;

Air thaghadh na cumachd,
O mullach gu brògan;
A neul tha neo-churaidh,
'S a h-aghaidh ro lurach;
Go briodalach, cuireideach,
Urramach, seòlta.

O guili-gag! guili-gag!
Guili-gag Mòrag!
Aice ta chulaidh
Cu cuireadh nan òigear;
B' é'n t-aighear 'sa sulas,
Bhi sinte ri t-ulaidh,
Seach daonnan bhi fuireach
Ri munaran pòsaidh.
D'am phianadh, 's d'am ruagadh
Le buaireadh na feola;
Le aislingean-connain
Na colla d' am leonadh;
'Nuair chidh mi ma m' choinneamh,
A ciochan le coinneil,
Théid m'aigneadh air bhoile,
'S na theine dearg sòlais.

O fair-a-gan! fair-a-gan!
Fair-a-gan! Mòrag!
Aice ta chroiteag
Is toite san Eorpa;
A ciochan geal criostoil,
Na faice' tu stoit' iad,
Gu'n tairrneadh gu beag-nair',
Ceann-eaglais na Ròimhe.
Air bhuigead 's air ghilead,
Mar lili nan lòintean;

'Nuair dheana tu'n dinneadh
Gu'n cinneadh tu deonach;
An deirgead, an grinnead;
Am mìnead, 's an teinnead;
Gu'm b'àsainn chur spionnaidh,
Agus spioraid am feoil iad.

URLAR.

Thogamaid ar fonn,
Anns an òg-mhadainn;
'S Phœbus' dath na'n tonn,
Air fiamh òrensin;
Fa'r céill cha bhiodh conn,
Ar sgà' dhoir' a's thom,
Sinn air daradh trom
Le'r cuid gòr-aileis;
Direach mar gu'm biodh
Maoiseach's boc a frith,
Crom-ruaig a chéile dion
Timcheall òganan;
Chailleamaid ar cli
A' gàireachdaich linn-fhin,
Le bras mhacnas dian sin
Na h-ògalachd.

SIUBHAL.

O dastrum! dastrum!
Dastrum, Mòrag!
Ribhinn bhuidh bhastalach,
Leac-ruiteach ròsach;
A gruaidhean air lasadh,
Mar lasair-chlach dhaite,
'S a deud mar an sneachda,
Cruinn-shnait'an dlù òrdugh.

Ri Bhenus cho tlachdmhor,
An taitneachdainn fheol'or;
Ri Dido cho maiseach,
Cho' snasmhor 's cho còrr r'i;
'S e thionnsgan dhomh caitheamh,
'S a laodaich mo rathan,
A bhallag ghrinn laghach,
Chuir na gathan-sa m'fheol-sa.

'S mar bithinn fo ghlasaibh,
Cruaidh phaisgte le pòsadh,
Dh'iobrainn cridhe mo phearsa,
Air an altair so Mòrag,
Gu'n liubhrainn gun airsneul,
Ag stòlaibh a cas e;
'S mar ghabhadh i tlachd dhiom,
Cha b'fhada sin beò mi.
O 'n t-urram! do Mhòraig!
Cha mhor nach do chuir i;
M'fhuil uil' as a h-ordugh;
Gu'n d'rug orradh ceum-tuislidh,
Fo iomachd mo chuislean,
Le teas agus murtachd,
O mhoch-thra Di-domhnaich.

'S tu reulla nan cailin,
Lan lainnir gun cheò ort;
Fior chomhnart gun charraid,
Gun arral, gun bheòlam;
Cho mìn ri cloidh-eala,
'S cho geal ris a ghaillionn;
Do sheang shlios sèamh fallain,
Thug barrachd air mòran.
'S tu ban-righ nan ainnir,
Cha sgallais an comhradh,

Ard foinnidh na d' ghallan,
Gun bhaileart, gun mhòr-chuis;
Tha thu coimhliont' na d' bhallabh,
Gu h-innsgineach athlamh;
Caoin, meachair, farasd,
Gun fharum, gun ròpal.

URLAR.

B'fhearr gu bithinn sgaoilt'
As na cordamhsa,
Thug mi tuille gaoil,
A's bu choir dhomh dhut;
Gu'n tig fa dhuine taom,
Gu droch ghniomh bhios claon,
Cuireadh e cruaidh-shnuim
Air o'n ghòraich sin:
Ach thug i so mo chiall,
Uile bhuam gu trian;
Cha'n fhaca mi riamh
Siunnailt Mòraig-sa,
Ghoid i bhuam mo chri,
'S shlad i bhuam mo chli,
'S cuiridh i 'san chill,
Fo na fòdaibh mi.

SIUBHAL.

Mo cheist agus m' ullaidh,
De'n chunnaic mi d' sheòrs thu,
Le d' bhroilleach geal-thuraid,
Nam mullaichean bòidheach;
Cha'n fhaigh mi de dh'fhuras,
Na ni mionaid uat fuireach,
Ge d' tha buarach na dunach
D'am chumail o d' phòsadh,

Do bheul mar an t-sirist,
'S e milis ri phògadh,
Cho dearg ri bhermillian,
Mar bhileagan ròsan:
Gu'n d'rinn thu mo mhilleadh,
Le d' Chupid d'am bhioradh,
'S le d' shaighdan caol, biorach,
A rinn ciorram fa m' chòta.

Tha mi lan mulaid,
O'n chunnaig mi Mòrag,
Cho trom ri clach-mhuilinn,
Air lunnan d'a seòladh:
Mac-samhail na cruinneig,
Cha'n eil anns a chruinne;
Mo chri air a ghuin leat,
O'n chunna' mi t-òr-chul
Na shlamagan bachallach;
Casarlach, còrnach;
Gu faineagach, cleachdagach,
Dreach-lubach, glòrmhor;
Na reullagan cearclach;
Mar usgraichean dreachmhor,
Le fudar san fhasan
Grian-lasda, ciabh òr-bhuidh.

Do shlios mar an canach;
Mar chaineal do phògan;
Ri Pheonix cho aineamh;
'S glan lainnir do chòta:
Gu muirninneach banail,
Gun àrdan gun stannart;
'S i corr ann an ceanal,
Gun ainnis gun fhotus.

Na faicte mo leannan
'S a mhath-shluagh di-dònaich,
B'i coltas an aingeal,
Na h-earradh 's na comhradh;
A pearsa gun talach
Air a gibhtean tha barrachd;
A'n, Ti dh'fhag thu gun aineamh,
A rinn do thalamh rud bòidheach.

URLAR.

Tha 'n saoghal lan de smaointeannan feolar,
Mamon bi'dh 'g ar claonadh
Le ghoisnichean;
A choluinn bheir oir'n gaol
Ghabhail gu ro fhaoin,
Air striopachas, air craos,
Agus stròthalachd:
Ach cha do chreid mi riamh
Gu'n do sheas air sliabh,
Aon te bha cho ciatach
Ri Mòraig-sa;
A subhailcean 's a ciall,
Mar gu'm biodh ban-dia.
Leagh an cri am chliamh
Le cuid òrrachan.

SIUBHAL.

Ar comhairle na ceilibh orm.
Ciod eile their no ni mi?
Ma'n ribhinn bu tearc ceileireadh,
A sheinneadh air an fhideig:
Cha'n fhaighear a lethid eile so,
Air tir-mor no 'n eileanan;

Cho iomlan, 's cho eireachdail.
Cho teiridneach, 's cho biogail,
'S ni cinnteach gur ni deireasach
Mar ceileir so air Sine,
Mi thuiteam an gaol leath-phairteach,
'S mo cherenion ga'm dhiobhail;
Cha'n eil do bhùrn a Seile sid,
No shneachd an Cruachan eilideach
Na bheir aon fhionnachd eiridneach
Do'n teine th'ann am innsgin.

'Nuar chuala mi ceol leadanach
An fheadain a bh'aig Mòrag,
Rinn m'aigneadh damhsa' beadarach,
'S e freagra dha le sòlas:
Seamh ùrlar, sochrach, leadarra
A puirt, 's a meoir a breabadaich;
B'e sid an òr-fhead eagarra,
Do bheus nan creaga' mòra,
Ochòin! am feadan baill-eughach,
Cruaidh sgal-eughach, glan ceolmhor,
Nam binn-phort stuirteil, trileanta,
Ri min-dhionachd, bog rò-chaoin;
A màrsal comhnard staideil sin,
'S e lùghmhor grasmhor caiseamachd;
Fior chrunluath, brig, spalpara,
Fa clia-lù na bras-chaoin sporsail.

Chinn prois, is stuirt, a's spraichealachd,
Am ghnuis 'n uair bheachdaich gùamag,
A seinn an fheadain ioraltaich,
B'ard iolach ann am chluasan;
A suain-cheol, sithe mir-anach;
Mear stoirmeal, pongail, mionaideach;

Na b'fhoirmeile nach sireamaid,
Air mhirid ri h-uchd tuasaid.
O'n buille meoir bu lomarra,
Gu pronnadh a phuirt uaimhrich!
'S na h-uilt bu lùghmhor cromainean
Air thollaibh a chroinn bhuadhaich!
Gun slaod-mheoirich, gun ronnaireachd,
Brisg, tioram, sochdair, colaideach;
Geal-lùdag nan gearra-cholluinnean,
Na craplù, loinneil, guanach!

URLAR.

Chasgamaid ar n-iot
Le glan fhion an sin,
'S bhualamaid gu dian
Air gloir shiomhalta:
Tuille cha bhiodh ann,
Gus an tigeadh àm,
A bhi cluich air dàm,
Air na tiodhan sin:
Dh'òlaimaid ar dràm,
Dh'fhogradh uainn gun taing,
Gach ni chuireadh maill
Air bhi miog-chuiseach;
Maighdean nan ciabh fann,
Shniamhanach nan clann;
Mala chaol, dhonn, cham,
Channach, fhinealta.

AN CRUNLUATH.

Mo cheann tha làn de sheilleanaibh
O dheilich mi ri d' bhriodal;
Mo shròn tha stoipt' a dh-elebor
Na deil, lé teine dimbis;

Mo shuilean tha cho deireasach,
Nach faic mi gnè gun telesgop,
'S ge d'bhiodh meudach beinn' ann,
'S ann theirinn gur h-e frid i.
Dh'fhalbh mo cheudfaidh corporra
Gu docharach le bruadar,
'N uair shaoil mi fortan thor chairt domh,
'S mi'm thorroichim air mo chluasaig:
Air dusgadh as a chaithream sin
Cha d' fhuair mi ach aon fhaileas d'i,
An ionad na maoin bearraideach
A mheal mi gu seachd uairean.

Ach, ciod thug mi gu glan fhaireachadh,
Ach carachadh rinn cluanag:
'S co so, o thus, bha Mhòrag ann,
Ach Sine an òr-fhuilt chuachaich;
'Nuair thur i gu'n do lagaich mi,
'S gu feumainn rag chuir stalcaidh ann,
Gu'n d'rinn i draoidheachd-chadail domh,
Rinn cruaidh fior rag de m luaidhe.
Bha cleasachd-sa cho innealta,
'S cho innleachdach ma'n cuairt d'i,
Nach faodainn fhin thaobh si-mhaltachd,
Gun dlighe crion thoirt uam dh'i;
Gu'n thiunndaidh mi gu h-ordail r'i;
'S gu'n shaoil mi gu'm b'i Morag i;
Gun d' aisig mi mo phogan dù,
'S cha robh d'a coir dad uaipe.

## BEANNACHADH NAN ARM.

(Le Alastair MacDomhnuill.)

Gum beaunuiche Dia air claidhmhean,
'S air lannan spainteach geur-ghlas,
Air luirichean troma maillich,
Nach geairte le faobhar tais,
Air lamhannan cruadhach 's air gorsaid,
'S air sciathan ean-dealbhach dualach,
Beannuich gach armachd gu h-iomlan,
Thair ar n-iumchar 's air crios guaille,
Ar Boghannan foinealach iubhair,
Ghabhadh lugha ri uchd tuasaid.
'S na saighdean beithe nach spealgadh,
Ann am ballagan a bhruic ghruamaich,
Beannuich air bioddag 's air dagga,
'S air n' eile gast ann an cuaichein
'S gach trealaich cath, agus comhraig
Tha 'm bàrc Mhic Dhomhnuill san uair so,
Na biodh simpleachd oirbh na taise,
Gun dol air ghaisge le cruadal,
Fhad sa mhaireas ce'ithir buird dhith,
Na bhios caraid shûdh dhith fuaite,
Fad sa shnamhas i' fuidh'r casabh,
Na dh' fhuireas cnag dhith an uachdar,
Dhaindeoin aon fhuathais ga'm faic sibh,
Na meataiche gart a chuain sibh,
Ma ni sibh cothacha ceart,
'S nach mo thaich an fhairge sibh diblidh,
Gun iflich a h-ardan sa beachd,
'S gar cosnadh scairteil gun strioc i,

Do cheile comhraig air tir,
Mar faic e thu cintinn tais,
'S doch e bhogachadh san strìth,
Na chintinn idir ni 's brais,
'S amhil sin ud. tà mhuir mhòr,
Coisinn i le colg 's le sùrd;
'S umhlaich i dhuit fa-dheoidh,
Mar a dhordaich riogh nan dùl.

---

## LUINNEAG LE CALLUM A GHLINNE.

Mo Chailin donn og, 's mo nighin dubh thogarach,
Thogainn ort fonn 'sneo-throm gun togainn,
Mo nighin dubh gun iaraidh, mo bhriathran gun togainn,
'S gun innsinn an t-aobhar, mu nach 'eilear gad thogradh,
Mo Chailin donn og, &c.

Gu bheil thu ga boidheach, baindi, banail,
Gun chron ort fo'n ghrèin gun bheum gun sgainnill,
Gur gil thu fui' d' lèine na èatag na mara,
'S tha çoir agam fein gun Chèile bhi ma' riut.
Mo Chailin, &c.

Gur muladach mi, 's mi'n dèigh nach math leam,
Na dheanadh dhomh sta aig cach ga mhalairt,
Bidhi t-athair' an comhnaidh 'g òl le caithream,
'S è eolas na'n corn a dh'fhag co-falamh.
Mo Chailin, &c.

Na'm bithinn ag òl mu bhord na dithe,
'S gu'm faicinn mo mhiann 'a mo chiall a' tighin,
'S è'n copan beag donn thogadh fonn air mo chroidhe
'S cha tugainn mo bhriathan nach iaruinn è rithist.
Mo Chailin, &c.

Bidhi bodaich na dùcha ri spurst 's re fanaid,
Canntainn rium fhèin nach gèill mi dh' ainnis,
Ge d' tha mi gun sprèidh tha tèud re tharaing,
Cha sguir mi do'n ol fhad as beò mi air thalamh.
Mo Chailin, &c.

'S iomad bodachan tnù nach duraichd m' aithris,
Le theannal air spréidh 's iad ga threigsin a's t-earrach,
Nach cosg ann sa bhliadhna blaigh trian a ghalain,
'S cha to'ir e fo'n ùir na's mù na bheir Calum.
Mo Chailin, &c.

Na'm bithinn air fèill 's na cèudun mar' ium,
Do chuideachda chòir a dh' òladh an drama,
Gu'n suidhinn mu bhòrd 's gun traighinn mo shearag,
'S cha du'irt mo bhean riamh rium ach Dia leat a Chalum.
Mo Chailin, &c.

Ge d' tha mi gun stor le h-òl 'sle h-iomairt,
Air bheagan do ni le prìs na mine,
Tha m' fhortan aig Dia 's e fialaidh uime,
'S mo gheibh mi mo shlàinte gu'm pàigh mi na shir mi.
Mo Chailin, &c.

Ge mor le cach atà mi milleadh,
Cha tugainn mo bhoid nach òlainn tuille,
'S e gaol a bhi mòr tha m' fheòil a' sireadh,
Tha 'n sgèul ud re aithris, air Callum a Ghlinne.
Mo Chailin, &c.

## DO DH' INGHEAN FIR THIR NA DRIS,

(Le Mac Fir Dhail 'Neas.)

Tha mise so 'm laidhe,
'N leabaidh chumhainn chaoil chlaraidh,
Tha mò cheann air a lionadh,
Le fiabhras mio-nadur,
Cha 'n fhuachd is cha teas dhomh,
Cha neil fios ciod is cradh dhomh,
'S ann tha toiseach mo ghalair,
Mu m' sgamhan 's mu m' airnean.

Beir mo shoraidhse thairis,
Do m' leannan do 'n bhraidhe,
'S nuair chluinneas i n aithris,
Cha mhaith le mar tha mi,
Mi gun sugradh gun aiteas,
'S gur e chleachd mi bhi 'g abhachd,
'S e cumha do phoige,
A leon thun a bhais mi.

Geb u shochdair mo leaba,
Cha do chaidil mi 'n raoir,
'S nach d' fhuaras tu again,
Ann an taice ri m' thaobh,
'N am dhomh dusga sa mhaduinn,
Bha thu fada 'o m' glaodh,
'S mor a b' fheairde mi agam,
Aon aiteal do m' ghaol.

Cha nè ro-mhiad do nithe,
  Tha mise aig iargain,
Ach mi m' laidhe so m' aonar,
  Ri smaontinean diamhain,
Gheibhinn bean ann 's an tir so,
  'G a bheil ni' do shiol Diarmaid,
'S aig na thug mi do ghradh dhuit,
  Ga 'm bi dail aice am bliadhna.

Tha mise fuidh sprochd,
  A ghaoil o thoiseach mo cheist òrt,
'S deir gach aon neach do m' sheorsa,
  Nach bu ghoraiche bheag sin,
Mar garbh laigse na feola,
  'S an oige mo leithsgeul,
Gur tri nith thig gun iaraidh,
  Gaol, iad agus eagal.

Gur mise th'air mo leonadh,
  Mu mhnaoi oig a chuil duinn,
'S tu dheanadh mi slan,
  Ge do tha mi gu tinn,
Tha do ghruaidh mar na caorainn,
  Do shlios mar fhaoilinn air tuinn,
'Se bhi sealltuinn a' t-aodunn,
  A b' aobhaiche leom.

'S truagh nach robh mi 's mo leannan,
  Ann sa ghleannan an uaigneas,
No sa bhadan bheag choille,
  Far an goireadh na cuachabh,
Thu sinte ann m' bhreacan,
  Dluth paisgt ann m' shuanaich,
Gu'm faighinn le deon,
  A ghaoil do phog is cha b' fhuathach.

Gur diom-buitheach mi 't athair,
  Da luchd taighe 's do d'chairdean,
Le an litrichibh breìge,
  Mar a threig iad do ghradh orm;
Bha 'n dream dheth 'n robh sinne,
  Lan toil agus ardain,
'S e ar cumail o cheile,
  Dh'fhag fuidh eislein gu brath mi.

---

## AM FREAGRADH.

Ge do chuaidh mo phosadh,
  Cha bu deonach mi fèin air,
Nuair dh' amhairc mi 'm dheighidh,
  'S e mo raoghuinn a threig mi,
Og ùr a chuil ghasta,
  Bu tu mo thaitneachduinn ceile,
'S truagh a ghaoil gun mi mar-riut,
  Fuidh sparadh na deile.

Ge d' thig fear mo thaighe,
  Dha-thighe cha dean mi ris fàilte,
Cha dean mi ris cridhealas,
  Bruithinn no gaire,
Tha e nochd sa cheann iosal,
  Fear nach do dhireadh air faillinn,
Dh' fhag sud mise fuidh eislein,
  Fad mo rè is mo laithean.

Tha mo chion do 'n fhleasgach,
Dhonn leadanach bhoidheach,
Do 'n fhine nach striochda,
Do fhion-fhuil chlann Domhnuill,
'S ann a ghabh mi mo chead diot,
Aig an Eaglais Diadomhnaich,
'S ge nach d' fhaod mi bhi caint riut,
Bha shant na bu leoir orm.

Gur a truagh nach robh mise,
Gun fhios air do chulthaobh,
'N am togbhail na lice,
Agus briste na h-urach,
Cha n iaruinn do chiste,
Ach mo shlios a bhi dluth riut,
Sgeul a sgath as mo cheudfaidh,
'S ann do n eug thug thu cuntas.

---

## IORAM NA TRUAIGHE,

### LE ISSACHARI M'AULA DO THIGHEARNA ASSINN.

Gur i ioram na truaighe,
So tha mise ann san uair so a seinn,
Gur e mheadaich droch shnuagh orm,
Sa laodhdaich a ghruag bhar mo chinn,
A liuthad scaradh a fhuair mi,
'O 'n la b' aithne dhomh gluasad leam fhin;
Ach si so 'n t-aon snithe 's cruaidhe,
Chuir an saoghal air uachdar ri m' linn.

Gur bochd m' ursgeul ri leughadh,
Ge be dheanadh rium eisteachd an tras,
Tha mo chroidh ga reubadh,
Bho 'n la chuala' mi sgeula do bhais,
Gu bheil m' intinn bruite,
Gur tric snithe mo shuilibh gu lar,
Bho 'n la dh' fhalaich an uir thu,
Fhir bu fhlathaile gnuis an measg chaich.

Measg chaich bu tu chuideachd,
Air mo laimh cha bu sgrubaire buird,
Ann an tuigse san reusan,
Cha do dhidirich mi fein ort ach cliu,
Ann an ath-truas ri d' dhaoine,
Nuair chidhe tu bao'l ri an cul,
Gur tu b' urainn da 'n tearnadh,
Fhir bu chumanta bla sealtainn sul.

Suil bu ghuirme na 'n dearcag,
Fui 'n aghaidh ghlan ghasta dh'fhas reidh,
Gruaidh dhearg mar na caorainn,
Slios is gile na faoilionn na speir;
Meoir is grinne ni sgriobhadh,
Litir bhan is glan sgriob 'o d' pheann geur;
Nochd gur tursach tha m' intinn,
Air thus domh bhi g' inse do bheus.

Beus a bainneamh ri fhaotainn,
Measg chlainne na 'n daoin ann san fhonn,
Le d' chiall chunbhaltach shocair,
Cha bu leir dhomh aon lochd a bha 'd chom;
S e tholl mo chroidhe gu beachdai,
Gun thu thighin air t-ais oirn le fonn,
Ceannairt m' oil agus m' aighir,
Fui na bordabh na laidhe gu trom.

Bhuainn gu 'n tug iad a nois thu,
Gu la luain mo shuil silteach ga d' chaoidh,
Gur e fuaigheal do chiste,
Cas an cruaidhe 'n robh mise na 'm bi,
Ge bu chruaidh b' fheudar fhulang,
Ochoin mo mhuininn do m' dhith,
Mo cheol m' ol agus m' aighear,
Fui na bordabh na laidhe air uidh.

Air uidh ann san t-seapall,
Tha 'n ti bu mhor ceist air an daimh,
'Stu nach treigeadh am feasd iad,
Fhad sa dh' fhaodadh tu 'n teasragainn slan,
'S bochd leam gaoir do dhaoin uaisle,
'S iad mur chaoirich gun bhuachall air blar,
A Righ ghaolaich gabh trua's diubh,
Nois 'o thug an t-eug 'uath thu gun dail.

Dail cha 'n iarainn a nois,
Ach bhi triall chum do lice mo mhiann,
Dol a dh' iunsai na cathrach,
Chuir curam na h-eallaich so dhiom,
'S beag mo speis dhiot a shaoghail,
Na 'n creideadh na daoine gur fior,
Tha sior ghiulain a pheacai,
Choisinn sgiursadh le masladh do Chriost.

Ach a Chriost ta sa chathair,
Air deas laimh an athar gu buan,
An diu s'leir dhuit mo dhorran,
'S mi 'n deigh cloimhein an dorruis thoirt uam,
Fir thug maois as an Ephaid,
Sa sgoilt na clar reidh dha mhuir ruagh,
Fhir a chum mi sa dheilbh mi,
Si so 'n Ioram a sheinn mi gu truagh.

## ORAN

A RINNIDH D' EACHUN RUAGH NU 'N CATH MHARBHADH LA INBHIR CITHNIS.

*Air fonn*—"La Raon Ruairi."

Gur a h-oil liom an sgeula sin,
Adh eist mi diadomhnaich,
Gun bhi tuilleadh da sheanachas,
Ach an fhoillse rinn Hobron,
Dh'fhag iad deagh mhac Gilleain,
A cur a chatha na ònar,
'S theich iad fein roimhe a cheile,
Gun fhear eilidh an orda.

Bu mhor bha dh'uireasabh lamh ort,
Gad thug ardan ort fuireach,
Ach tuille san t-ana bharr,
Thichd an nall air an loingis,
'S mise a chuireadh an geall sin,
Mar biodh ann ach na h-urad,
Nach buaileadh iad baing ort,
Ann san champa le sulas.

Chuir thu ghrabhailte chruaghach,
Air gruaig nan ciabh amalach,
Lann thana air do chruachainn,
'S i na cruaidh chum a barradheis,
Sgriu dhaingeann nan cruaidh shnuim,
Agus dual nam breachd menmnach,
Agus paidhir mhath phistiol,
Air chrios na m ballair gid.

Cha bu shlachdan aig oinid,
  Culaidh chomhraig a ghaisgich,
Dol an coinnibh do namhaid,
  Cha chrith-mhantain so ghlachd thu,
Nuair a bhuail thu beum sge,
  Dh'fhiraidh ceile chom-batt riut,
Sa thug thu nan comhail,
  Theich Hobron 's a mharcshluagh,

Sann a thug thug do dhualchas,
  On fhear a bhuaileadh an Gruinneart,
Cha robh n imirt gan fhuathas,
  Cha ro bhuannachd gan chuntart,
Gu ro toiriunn na làmhach
  Agus tàirneanach ghunnabh,
Ri deas laimh mo ghràidhse,
  Cur a chairdean gam fulang.

Nuair a thogadh leat leibhi,
  'S a dheibheadh fear air a mharg leat,
Mhoire 's iuma bean baile,
  Dh'fhag sud tammull na banntraich
Agus leanabh beag cicke,
  Na dhileachdan anmhun,
Ach ge duilich do mhùintir,
  Cha nann ump tha ar dearmail.

Gur a h-iuma laoch Dòrn-gheall,
  Chaidh an orda mu 'd bhrataich,
Agus oganach sgiamhach,
  Bha ga riasladh fiui eacha,
Agus spailp do fhear tighe,
  Nach tugadh athadh da phearsain,
Bheireadh claitheamh a duille
  Bhiodh chomh ghuineach ri ealltuinn.

Nùair o thogamid feachdan;
  A righ bu ghasd ar ceann-armailt,
Ge be thigeadh air teachdrai,
  Ghabh iad tlachd dhiot air ghalldachd,
Bu tù caraid a mharcuis,
  A bha n sassunn gun cheann air,
Agus comh-ainm an Eachuinn,
  Leis na ghlacadh an cabhlach.

'S fad o dhimich an fear ud,
  S cha nan da ghearan a tha sinn,
Ach mar dh' fhagadh gun sealladh,
  Suil mheallach an armuinn,
Ach ge math n 't-aon Dia dhuinn,
  Gur h-e-iargain a chraidh sinn,
Gun ro 'aoidh fear an domhain,
  Na chomh sheise a fas riut.

Ge be thug dhuit cion falaich,
  Na thog do Ealantan Litreach,
Ged b'i Nighean mhic Cailein,
  Bu diol mairiste dhis thu,
Gur mairg i thug gaol duit,
  Ma chaochlais i nois e,
'S nach faic i ar talamh,
  Do mhac samhailte am misnich.

Mu dheiridh an t-samhraidh,
  Cha ro' meamna' do sgeul oirn,
'S beag an t-iunadh do rantachd,
  Bhi fo champar as t-euguis,
Agus Muintir do dhucha,
  Bhi fui churam mu 'd dheibhinn,
Gu ro' n t-aobhar ud aca,
  Gu ruig a leas agus Treafog.

Tha iuntraichain uainne,
  'S cha bu shuarach an call e,
Gum bu mhor a luach taisgeil,
  Mar tha 'n taisgeal a dearbha,
So theiridh daoin uaisle,
  As an uachdran ainmeil;
Ar tiernea 'smachdail,
  'S cha bu lappach an ceannart.

C' aite an ro' e air thalamh,
  Bainne fala a b' aille,
Na 'n t-oighrise Dhubhairt,
  Lochbui agus Arois,
Gur a h-iumad bean uasal,
  A bha a grùag air dhroch càradh,
Ged nach d'fhuair iad beachd sgèula,
  Gun do chrèuchdadh san bhlar thu.

Tha do phàirc air a dùnadh,
  Ionad luchuirt nan gaidheal,
Gur a deacair sud inse,
  Aig ro' dhisleachd do phairte,
Tha craobh a b' fhearr ubhlan,
  Air a rusgadh an drast diu,
Ach a mhoire mo dhiubhail,
  Chaidh n flour far a ghàraidh.

Ach mus duine chaidh dhinn e,
  Guidhibh Criosd leis na h-agaibh,
Thugaibh aire don orda,
  A fhuair Job mu na macaibh,
Thugaibh thairis e naon fhear,
  Mu 's e chuibrich an caisteal,
Na ma ghiorà a laithean,
  Sann fui raidhsan a thachair.

## CEAD-DEIREANNACH NAM BEANN.

LE DONNACHADH BAN.

BHA mi'n dé 'm Beinn-dòrain,
'S na còir cha robh mi aineolach,
Chunna mi gleanntan,
'S na beanntaichean a b' aithne dhomh;
Be sin an sealladh eibhinn
Bhi 'g imeachd air na sléibhtibh,
'Nuair bhiodh a ghrian ag eiridh,
'Sa bhiodh na feidh a langanaich.

'S aobhach a ghreidh uallach,
'Nuair ghluaiseadh iad gu farumach,
'S na h-éildean air an fhuaran,
Bu chuannar na laoigh bhallach ann;
Na maoisichean 's an ruadh-bhuic,
Na coilich dhubh a's ruadha,
'S e'n ceol bu bhinne chualas
'Nuair chluinnt' am fuaim 'sa chamhanaich.

'S togarach a dh' fhalbhainn
Gu sealgaireachd nam beallaichean,
Dol 'mach a dhireadh garbhlaich,
'S gu'm b'ana-moch tigh 'nn gu baile mi;
An t-uisge glan san t-àile
Thar mullach nam bean arda,
Chuidich e gu fàs mi;
'Se rinn domh slàinnt a's fallaineachd.

Fhuair mi greis am' arach
  Air airidhean a b' aithne dhomh,
Ri cluiche, 's mire 's màran,
  An caoimhneas blàth nan caileagan;
Bu chùis an aghaidh naduir
  Gu'm maireadh sin an drast ann,
'Se b' eigin bhi da'm fàgail
  'Nuair thainig trath dhuinn dealachadh.

'Nis o'n bhuail an aois mi,
  Fhuair mi gaoid a mhaireas domh,
Rinn milleadh air mo dheudach,
  'S mo léirsinn air a dalladh orm;
Cha'n urrainn mi bhi treubhach,
  Ged' a chuirinn feum air,
'S ged' bhiodh an ruaig am' dhéigh-sa,
  Cha dean mi ceum ro chabhagach.

Ged' tha mo cheann air liathadh,
  'S mo chiabhagan air tanachadh,
'S tric a leag mi mial-chù
  Ri fear fiadhaich ceannartaich;
Ged' bu toigh leam riamh iad,
  'S ged' fhaicinn air an t-sliabh iad,
Cha teid mi 'nis ga'n iarraidh
  O'n chaill mi trian na h-analach.

Ri àm dol anns a bhùireadh,
  Bu dùrachdach a leanainn iad,
'S bhiodh uair aig sluagh na dùthcha,
  'Toirt orain ùra 's rannachd dhaibh;
Greis eile mar ri càirdean,
  'Nuair bha sinn anns na Campan,
Bu chridheil anns an àm sinn;
  'S cha bhiodh an dram oirnn annasach.

'Nuair bha mi 'n toiseach m' òige,
  'S i ghòraich a chum falamh mi;
'S e fortan tha cuir oirne
  Gach aon ni còir a' ghealladh dhuinn;
Ged' tha mi gann a stòras,
  Tha m' inntinn làn de shòlas,
O'n tha mi ann an dòchas
  Gu'n d'rinn nigh'n Dheors' an t-aran domh.

Bha mi 'n de 'san aonach,
  'S bha smaointean mòr air m' aire-sa,
Nach robh 'n luchd-gaoil a b' àbhaist
  Bhi siubhal fasaich mar rium ann,
'Sa bheinn is beag a shaoil mi,
  Gu'n deanadh ise caochladh;
O'n tha i 'nis fo chaoirich,
  'S ann thug an saoghal car asam.

'Nuair sheall mi air gach taobh dhiom,
  Cha'n fhaodainn gun bhi smalanach,
O'n theirig coill' a's fraoch ann,
  S na daoine bh'ann, cha mhaireann iad;
Cha'n 'eil fiadh r'a shealg ann,
  Cha'n 'eil eun no earb ann,
'M beagan nach 'eil marbh dhiubh,
  'Se rinn iad falbh gu baileach as.

Mo shoraidh leis na frithean,
  O's miobhailteach, na beannaibh iad,
Le biolair uainne a's fior-uisg,
  Deoch uasal rimheach, cheanalta,
Na bhàran a tha priseil,
  'S na fasaichean tha lionmhor,
O's àit a leag mi dhiom iad,
  Gu bràth mo mhile beannachd leo!

# COMHRADH MAR GO B'ANN EIDIR CARAID AGUS NAMHAID AN UISGEBHEATHA.

Le Iain Mhac Codrum.

CARAID.

Mo ghaol an lasgair spraiceil,
Fear na'n gorm-shuele maiseach,
Chuireadh foirm fui na macabh,
'Nuair a thachradh iad ris:
'Nuair chruinnicheadh do choisir,
Cha b' i chuilm gun a cho-radh,
Gheibhte rainn agus orain,
'S iomad stoiri na measg:
Gille beadarrach, sugach,
Tha na chleasaiche luthor,
'S ro-mhaith bhreabadh an t-urlar,
Agus tiunntadh gu brisg;
'S e dhamhsadh gu h-uallach,
Go h-aigeantach, guanach;
Gun sealltainn air truailleachd,
Ach uaisl' agus meas.

NAMHAID.

'S mairg a dheanadh an t-òran,
'S nach deanadh air choir e,
Gun bhi moladh an doi-fhir,
Bha na rògàire tric:
Fear a sheargadh an conach,
Thiunntadh mionach na 'n sporan
Dh'fhagadh lean' ba air aimh-bheirt,
Ann an caraid 's an drip;

An struthaire dio-bhuain,
Tha go brosgolach, briagach;
Fear crosta mi-chiallach,
Gun riaghailt, gun mheas;
Call mor tha gun bhuinnig,
Ann solas ro dhiom-buain;
'S fear storias a 's urra,
Bhi 'n cummantas ris.

### CARAID.

Mhic-toisich, mhich bracha,
Fhir comhraig na 'n gaisgeach,
Chuireadh boilich 's na claignibh,
Chuireadh casabh air chrith;
Bu tu cleochda na h-aittibh,
'N aghaidh rot' agus sneachda,
Dheanadh *notion* do fhrasamh;
'S chuireadh seachad an cith;
Dheanadh dana fear saidealt,
Dheanadh lag am fear neartor;
Dheanadh daoi-fhear do'n bheairtach,
Dh' aindeoin beairtis chruigh,
An ceart aghaidh na th' aca,
Do mhuirn, no mheoghail, no mhacnas,
'S tu roghain a 's taitnich;
Do chuis mhacnais air bioth.

### NAMHAID.

A dhuin! an cual u no m fac' u,
Riamh ni 's miosa chuais mhacnais,
Na bhi 'n a d' shineadh 's na claisibh,
Gun chlaisteachd, gun ruith?

Air do mhuchadh le daoraich;
'G a do ghiulan aig daoine,
'N ad' chuis bhuird aig daoine,
Far nach faodar a chleth;
'Se bhi coinneachadh Raiti,
Ni do lomadh ma d' bheartas;
Luchd a chommuinn, 's a chaidridh,
Rinn e 'n creachadh gun fhios;
'S i ciall-sguir a bhio's aca,
Bhi ri buillibh, 's ri crappabh;
Gu 'm bi fuil air an claignibh,
'S bi'dh am battacha brist.

### CARAID.

Mo ghaol an lasgaire suairce,
Chleachd bhi 'n caidribh na 'n uaislibh;
'S lionar tlachd, is deagh bhuaigh,
Ata fuaite ri d' chrios:
Biorach, gorm-shuileach, meallach,
Beachdail, colgara, fallain,
Laidir, caoin, air dheagh tharraing
Gu fogra gaillinn a chuirp:
Far an cruinnich do phaistean,
Gu'm bi mir' ann is manran,
Agus iomad ceolgaire;
'S iad neamhchraite ma 'n cuid;
Bheir e 'n t-umai go sòlas;
Ni e glic am fear gorach;
Ni e suntach fear brònach;
'S ni e gòrach fear glic.

### NAMHAID.

'M b' e sin roighin na 'm macabh,
Bhi gun fhradharc, gun chlaisteachd;

'Nuair bu mhiann leò dol dhachaidh,
'S e thachras ni a 's mios';
Gur e 'n ceann a 's treas cas dhoibh;
Lomlan mheall, agus chrappa;
G'uch aon bhall gu'm bi aca,
Gaid a neart uath' gun fhios;
Iad na 'n taffaing gun toinisg;
Iad a labhairt an donuis:
Iad ro lamhach go conus,
'S nach urr' iad cuir leis;
Bithi an aodain ga 'n sgrobadh,
Bi dh an aodach 'n a stròicibh;
Cha 'n fhaod iad bhi stolda,
'S iad an comhnai air mhisg.

## CARAID.

Nach boidheach an spors,
Bhi suidhe ma bhordadh,
Le cuideachda chòir,
Bhi o's an toir air an dibh!
Bi'dh mo bhottul air sgòrnan,
Ri toirt coip air mo stopan;
Nach toirteil an ceol leam ?
An cronan, 's an gliog?
Gu'm bi fear air an daoraich:
Gu'm bi fear dhiu ri baoireadh;
Gu'm bi fear dhiu caoineadh;
Nach beag a shaoileadh tu sud?
Ni e fosgailt' fear dionach;
Ni e crosta fear ciallach;
Ni e tostach fear briarach,
Ach am blialum nach tuig.

### NAMHAID.

Nach dona mar spors,
Bhi suidhe ma bhordaubh;
Na bhi milleadh mo storais,
Le goraich gun mheas.
Le siaraich, 's le stàplaich;
Le briath'ra mio-ghnathaicht';
Ri spearadh, 's ri sàradh
An Aibhisteir dhuibh:
Bi'dh an donus, 's an dolas,
Do chonus, 's do cho'-strith;
'S do tharraing air dhornamh,
Anns an chomhail nach glic:
Ri fuathas, 's ri sgannuil;
Ri gruaidhibh 'g an prannadh,
Le gruagabh 'g an tarraing
Le barrachd do 'n mhisg.

### CARAID.

Mo ghaol an gille glan èibhinn,
Dh'fhàs go cineadail spèciseil;
Dh'fhàs go spioradail treàdhach,
'Nuair a dhi èireadh an driop;
Bhiodh do ghillibh ri solas,
Iad go mireagach boidheach,
Iad aig sireadh na 's leoir,
'S iad a 'g òl mar a thig;
Iad gu h-aidhreach fonnor,
Iad gun athadh, gun lompais;
Iad cho mhaith air an rongais,
'Nuair a b' antlachd an cluich:
Cuid d' a m fasan air uairibh,
Duirn, is batt, agus gruagabh,

Dh' aithn' t-a dreach air an spucabh,
Gu roibh bruaidlein 's an mhisg.

NAMHAID.

Tha mhisg deonai 'n a nadur,
Lomlan morchuis, is ardain;
Lomlan bòsd agus sparaig,
Anns gach cas air an tig;
Tha i tuair shreapach, fiadhaich,
Tha i murtai 'n a h-iarbhail;
Tha i dustach, droch-nialach,
Lan do dh'fhiabhras, 's do thriugh.
Gu'm bi fear dhiu 'n a shineadh;
Gu'm bi fear 'n a chuis-mhio-loinn;
Le aithisean lionor;
'S iad am maoidheadh na 'm pluic';
Tha i tuaireapach foilleil;
Iomad uair an droch oilein;
'S gun do dh'fhuasgladh fa dheireadh,
Ach 's i bu choireach a mhisg.

CARAID.

Mo ghaol an cleasaiche luthor,
Fear gun cheasad gun chuna;
Fear gun cheiltinn air cuinneadh,
'N am bhi dluthachadh ris:
Bheireadh tlachd as a mhuigein;
Dheanadh gealtair do 'n diumhlach;
Dheanadh dàn' am fear diuidi,
Chum a chuis a dhol leis:
Fear a's fear a's tigh ost' u;
Fear a's urbhailtich orain;
Fear nach fuilgear 'n a onar,
Ach a bhòilich 's an driop;

Fear tha barrantach ceolar;
Criodhail, cairdeil le pogabh,
'S a lamh dheas air a phoca,
'S sgapadh storais le misg.

### NAMHAID.

A chinn-aobhair a chonais,
'S tric a dh'fhaobhaich na sporain;
Fhir nach d'fhaoghlum an onair,
'S i bhi 'g a 'd mholadh a bhleid:
'Nois o's buanna ro dhaor u,
Tha ri buaireadh nan daoine,
Dol mancuairt air an t-saoghal,
Chum na dh'fhaodas tu ghaid,
Fear ri aithreachas mor u;
Fear ri carraid, 's ri coimhstrith;
Fear ri geallam; 's cha toram;
Thug sud leonadh do d' mheas:
Ni thu 'm poit-fhear 'n a striopaich,
Ni thu an striopach 'n a phoit-fhear;
'S iomad mile droch comhail
Tha 'n toir air a mhisg.

### CARAID.

Ge b' e thionnsgain, no dh' intrig,
Air an ionnstramaid phriseil,
'S duine grundail 'n a intinn,
Bha gu h-intinneach glic;
Thug o arbhar gu siol e;
Thug o bhraich, gu ni a's brigheil';
Thug a phrais 'n a cheo-liath e,
'Mach roimh chliath na 'n lub-tric;
Thug a buiddeal gu stop e;
Rinn e 'n t-susbainte comhlan;

Thogadh slioggach an reota,
Far fir bhreoite gun sgrid:
'N donus coinnimh no comhail,
No eireacas mor-shluaigh;
Gun do cheileireabh boidheach,
Cha bhi sòlas na measg.

## NAMHAID.

Ge b' e thionsgain an aimlisg,
'S olc an grund bha 'na inchinn,
'S mor a dhuisg e do dh' arg'maid,
'S do dhroch sheanchas mar ris;
Dheilbh e misg agus daorach;
Rinn e breisleach san t-saoghal,
B' fhearr nach beirte gu h-aois e,
Ach bas na naoidheachan beag;
Dhuisg e trioblaid is coimh-strith;
Ruisg e biodag' an dornamh;
Chuir e piobair fa 'n deonachd,
'Nuair a thoisich a mhisg:
Cha chuis bhuinnig a leanmhuinn;
Ach cuis ghuil agus fhalamhaich;
'S a chaoi cha 'n urr' 'u ga sheanchas,
Cia mar dh' fhalbh do chuid leis.

## ORAN DO'N T-SEANN FHREICEADAN GHAELACH.

Le Donnachadh Ban.

Deoch slainnt' an Fhreiceadain,
'S aill leinn gun cheist i,
Si an fhaillte nach beag oirnn
  Dhol deisal ar cleibh,
Cha'n fhag sinn am feasd i,
O'n tha sinn cho dleasanach,
Do na h-àrmuinn bu sheirceile
  Sheasadh an sreud;
Na curraidhnean calma,
G'am buineadh bhi 'n Albainn,
Feadh mhonainean garbhlaich
  A' sealg air na feidh,
Fhuair mis' orra seanachas,
Nach mios' an cois fairg' iad,
Bhi'dh an citcheanan tarbhach
  Le marbhardh' an eisg.

Buaidh gu brath air na flesgaich
Fhuar an arach am Breatunn,
Chaidh air sail' o cheann ghreis uainn,
  Dhol am freasdal ri feum,
An loingeas laidir thug leis iad,
Nach saraicheadh beagan,
Muir a' garrach gan greasa'
  'S i freagradh dhaibh fein,

Chuir gach lamh mar bu deise,
Buill de'n chorcaich bu treise,
Ri barr nan crann seasmhacha
  Leth-taobh gach breid,
'S 'g imeachd air chuaintibh,
'Nuair a dh'eirich gaoth tuath le,
B'ainmeil air luath's i,
  'S i gluasad gu reidh.

'Nuair a chuir iad na h-armuinn
Air tir ann an Flannhras,
'S iad fada bho 'm pairti,
  'S o'n aiteachan fein,
Bha onoir nan Gàël
An earbsa r'an tabhachd,
Bha sin mar a b' àbhaist,
  Gun fhaillinn fo 'n ghrein
Tha urram an dràsd
Aig gach tir anns an d'fhas iad,
Le feobhas an abhaist,
  An naduir 'sam beus,
Bhi dileas d'an cairdean,
Cur sios air gach namhaid,
'S iomadh rioghachd an d'fhag iad,
  Fuil bhlath air an fheur.

'S la Fontenoi
Thug onoir gu leoir dhaibh,
'Nuair a chruinnich iad coladh,
  'Sa thoisich an streup;
Bu tartraich ar Coirneal,
Cur ghaisgeach an ordugh,
Na lasgairean òga,
  Chaidh deònach na dheigh,

Na gleachdairean comhraig
Is fearr th'aig' Righ Deòrsa,
A fhuair fasan a's foghlum
A's eolas ga reir;
'S duil am bheil mise
N'am rusgadh na trioblaid,
Gun tugadh a fichead dhiù
Briseadh á ceud.

Fir aigeannach mheamnach,
Le glas-lann an ceanna-bheart,
'S i sgaiteach gu barra-dheis,
'S i ana-barrach geur,
An taice ri targaid,
Crios breac nam ball airgeid,
'S an dag nach robh cearbach
Gan tearmunn nan sgéith,
Le'n gunnacha glana,
Nach diultadh dhaibh aingeal,
Spoir ur air an teannadh
Gu daingeann nan gleus,
Gu cuinnsearach, biodagach,
Fùdarach, miosarach,
Adharcach, miosail,
Gu misneachail treun.

Na spealpan gun athadh
A chleachd bhi ri sgathadh,
Nach seachnadh dol fhathasd
An rathad sin fhein,
An t-asdar a ghabhail
S an ceartas a thaghaich,
Tri-chlaiseach na' n lamhan
Leis an caitheadh iad beum

Dol madainn gu mathas
Cha'n iarradh iad aithis,
Gu deire an latha
   'S am laidhe do'n ghrein;
'S deas fhaclach an labhairt
Le caisimeachd chatha,
S e 'n caisteal a'n claidheamh,
   Ga'n gleidheadh bho bheud.

Fir acuinneach armach,
Le'm brataichean balla-bhreac,
Bu tlachdmhor an armailt' iad,
   'S b' ainmeil am feum;
Sliochd altrom nan garbh-chrioch,
Am feachd a tha earbsach,
Nach caisgear an ain'eas
   Gu'n dearbh iad nach geill.
Leinn is fad' o'n a dh' fhalbh sibh
Air astar do'n Ghearmailt,
Chur as do gach cealgair

   Chuir feargoirbh fein,
An glacadh 'sa marbhadh,
'S an sgapadh mar mheanbh-chrodh,
'S na madaidh ga'n leanmhainn
   Air leargainn an t-sléibh.

Sliochd fineachan uasal
A gin o 'na tuathaich,
'S an iomairt bu dual dhaibh
   Dol suas air gach ceum,
Gach căs mar bu luaithe,
'S gach laimh mar bu chruaidhe,
'S an ardan an uachdar
   A' bualadh nan speic;

Bu gnath le'n luchd fuatha,
Bhi 'san araich gun ghluasad,
S a phairt dhiubh dh'fhalbh uatha,
  Bhiodh an ruaig air an deigh;
Le lamhach nan gillean,
'S le lannan geur biorach,
Bhiodh an naimhdean air iomain
  A' silleadh nan creuchd.

Bu cliùtach na lasgairean
Ura deas gasda,
Miann sul iad ri'm faicinn
  Do gach neach leis an leir,
Gach seol mar a chleachd iad,
Le'n comhdacha dreachmhor,
Le'n osanan breaca,
  'S le'm breacana 'n fheil;
Tha mo dhuil ri'n tigh'n dhachaigh,
Gun an uin' a bhi fada,
Le cumhnanta ceartais
Fir Shasuinn gu leir,
Le stiùireadh an aigeil,
Muir dhù-ghorm chur seachad,
'S nach cum an cuan farsuinn
  Orr' bacadh, no éis.

'Nuair a thainig an triobloid,
'S i a Dha-san-da-fhichead,
Bha dana le misneach,
  'S le mios orra fein,
Bras, ardanach, fiosrach,
Gun fhaillin, gun bhriseadh,
'S cuid araidh ga'n gibhtean'
  Bhi'n gliocas 's an ceill;

Tha talanndan tric'
Aig a phairti ud bithchionnt,
'S na h-uil' ait' anns an tig iad,
  No idir a theid.
Co an drast a their mise,
Thig an aird ribh a chlisge?
Mar fag sibh e nis'
  Aig an t-sliochd thig n'ar deigh.

---

## ORAN GAOIL, LE UILLEAM ROS.

*Air fonn*—"Slan iomradh do'n ur mhnaoi."

### Co-sheirm.

Seinn eibhinn, seinn eibhinn,
Seinn eibhinn an dàil,
Seinn eibhinn, binn eibhinn,
Seinn eibhinn gach là,
Seinn eibhinn, binn eatrom,
Seinn eibhinn do ghna,
Seinn eibhinn, seinn eibhinn,
Chuireadh m' easlain gu làr.

Ged is socrach mo leabaidh,
Cha'n e'n cadal mo mhiann,
Leis an luasgans' th'air m'aigne,
O chionn fad', agus cian;
Gu 'm bheil teine na lasair,
Gun dol as ann mo chliabh,
Tabhairt brosnachaidh gèur dhomh,
Gu bhi 'g eiridh 'sa' triall.

Tha mi còrr a's tri bliadhna
Air mo lionadh le gaol,
'S gach aon la dhiu stiuireadh
Saighid ùr ann mo thaobh;
Cia mar 's leir dhomh ni taitneach
Dh' aindeoin pailteis mo mhaoin,
'S mi as eugmhais do mhànrain,
Bhiodh gun ardan rium saor.

'S e do mhànran bu mhiann leam,
'S e tighinn gun fhiabhras, gun ghruaim,
Mar ri blasdachd na h-oraid,
'S e bu cheol-bhinne fuaim;
Dh' eireadh m' inntinn gu h-abhachd,
Ri linn bhi 'g aireamh gach buaidh,
A bha co-streupadh ri m' leannan
Bainti, farasda, suairc.

'S gur gile mo leannan
Na'n eal' air an t-snamh,
Gur binn' i na'n smeorach
Am barraibh ro-chrann sa mhaidh,
Gur e geanmnaidheachd a beusan,
'S i gun eacoir na càil,
A lub mise gu geilleadh,
Air bheag eigean, do gradh.

Gu'm bheil maise na h-aodan,
Nach faodainns' a luadh,
Tha i pailt ann an ceutaidh,
'S ann an ceill a toirt buaidh,
Gun a coimeas ri fhaotuinn,
Ann an speis, san taoibh-tuath;
M' òg mhin-mhala, bhainti,
Thogadh m' inntinn o ghruaim.

'S ge do bhithinn an teugmhail,
Agus leigh' air toirt dùil,
Nach biodh furtachd an dàn domh,
Ach am bàs an gearr úin',
Chuireadh eùgas mo mhin-mhal'
Mo mhi-ghean air chùl,
Ghlacain binneas na smeoraich,
A's gheibhinn sòlas as ùr.

Ge binn cuach, 's ge binn smeorach,
'S ge binn coisir 's gach crann,
Seinn ciuil dhomh 'n coille smùdan,
Theich mo shugradhs' air chall,
Tha mi daonnan a' smaointeach
Air mo ghaol ann sa' ghleann,
'S mi air tuiteam am mi-ghean,
Gun a briodal bhi ann.

'Nuair a bhithinns' 's mo Mhin-mhala
An gleannan riamhach na Cuaich,
Na'n doire fasg'ach na smeoraich,
Gabhail sòlais air chuairt;
Cha mhalairtin m'eibhneas
O bhi na h-eugasg cár uair,
Air son stòrais fir stata,
Dh'aindeoin airdid an uaill.

Ge bu righ mi air Albainn,
Le cuid airgid, 's le spreidh,
Be mo raoghain mo Mhin-mhal'
Thar gach rimhinn dhomh fein,
Cha bu suaimhneas gu bàs domh
'N aon aite fudh 'n ghrein,
'S mi as eugmhais do mhanrain,
Gus mo thearnadh o bhèud.

Ach mosg'leam thairis a mì-ghean,
'S cuiream dith air mo ghruaim,
Beo ni's fhaide cha bhi mi
Gun mo Mhin-mhala shuairc.
Oig mhin beir mo shoghraidh
Leat na choirean so shuas,
Seinn mo rùn ann sa ghleannan,
'S tuigidh 'n cailin e uat.

---

## MAIRI LAOGHACH.

(Original Set.)

Le Murchadh Ruagh MacChoinnich.

*Luinneag.*

Hò, mo Mhàiri laoghach,
'S tu mo Mhàiri bhinn;
Hò, mo Mhàiri laoghach,
'S tu mo Mhàiri ghrinn;
Hò, mo Mhàiri laoghach,
'S tu mo Mhàiri bhinn;
Mhàiri bhoidheach, lurach,
Rugadh anns na glinn.

'Nuair a thig a Bhealltainn,
Bithidh 'choill fo bhlà,
'S eoin bheaga 'seinn duinn—
A dh'òidhch a's a là;
Gobhair agus caoirich,
A's crodh-laoigh le'n àl,
'S Màiri bhan gan saodach',
Mach ri aodainn charn.
Hò, mo Mhàiri, &c.

'Nuair a thig an Sàmhradh,
B'nnsa bhi 's na glinn,
Ged robh an t-aran gann oirn,
Bi'dh 'n t-amhlan tri fillt'
Gheibh sinn gruth a's uachdar,
Buannachd a chruidh laoigh,
As lonaid a chinn chuachaich,
Chuir mu'n cuairt a mhing.
Hò, mo Mhàiri, &c.

"A Pheigi," arsa Seònaid,
"'S neònach leam do chàil,—
Nach iarradh tu 'sheòmar,
Ach Gleann-smeòil gu bràth."—
"Bi'dh mis' dol do'n' bhuaile,
A's m'fhalt mu m' chluas a 'fàs,
'S bi'dh na fir a faighneachd,
Maighdean a chuil bhain.
Hò, mo Mhàiri, &c.

'M fear a thig an rathad,
'S math leis thu bhi ann,
Do ghruaidh mar na caorann,
Bhios ri taobh nan àllt:
Tha thu banail beusach—
Cha leir dhomh do mheang;
B'annsa bhi ga d'phògadh,
Na poit fion na Fraing.
Hò, mo Mhàiri, &c.

Na'm biodh Seònaid laidir,
Chuir a lamh 's an im,
Peigi ris an àl,
A's Màiri mu 'n chrodh-laoigh,—

Bhithinnse gu stàtoil,
  Dol gu àiridh leibh,
'S cha bhitheamaid fo phràcas,
  Te nach tamhadh linn.
    Hò, mo Mhàiri, &c.

'Nuair shuidheas daoin' uaisle,
  Mu'n cuairt air a bhòrd,
'G eilteachadh ri cheile,
  'S deigh ac' air bhi ceòl,
Cha'n fhaic mis an eis iad,
  Air son séis da'm beoil,
Luinneag Mhàiri chuachach,
  Tha shuas an Gleann-smeòil.

Hò, mo Mhàiri laoghach,
  'S tu mo Mhàiri bhinn;
Hò, mo Mhàiri laoghach,
  'S tu mo Mhàiri ghrinn:
Hò, mo Mhàiri laoghach,
  'S tu mo Mhàiri bhinn;
Mhàiri bhoidheach, lurach,
Rugadh anns na glinn.

---

## FEASGAR LUAIN.

L' Uilliam Ros.

Feasgar Luain, a's mi air chuairt,
Gu'n cualas fuaim nach b'fhuathach leam,
Ceol nan teud gu h-ordail, reidh,
A's coisir da reir os a chionn;

Thuit mi'n caoch'ladh leis an iongna,
A dhaisig mo smaointean a nunn,
'S chuir mi'n ceill gu'n imthichin cein
Le m'aigne fein, 's e co-streupa' rium.
Chaidh mi steach an ceann na coisridh,
An robh òl, a's ceol, a's damhsa;
Rimhinnean, a's fleasgaich òga,
'S iad an ordugh grinn gun mheang,
Dhearcas fa-leath air na h-oighean,
Le rosg foil a nunn, 's a nall,
'S ghlacadh mo chridhe, 's mo shuil co-luath,
'S rinn an Gaol mo leon air ball.

Dhiuchd, mar aingeal, mu mo choinneamh,
'N ainnir og, bu ghrinne snuadh;
Seang shlios fallain air bhlà canaich,
Na mar Eala air a chuan;
Suil ghorm, mheallach, fudh chaoil mhala,
'S caoin' a sheallas 'g amharc uath,
Beul tlà, tairis, gun ghnè smalain,
Dha'n gnà carthanachd gun uaill.

Mar ghath grein', am madain cheitein,
Gu'n mheath i mo leirsin shùl,
'S i cèumadh urlair gu reidh, iompaidh,
Do reir puncanan a chiuil:
Rimhinn mhodhail, 's fior-ghlain' foghlum,
D'fhion-fhuil mhordhalach mo ruin,
Reul nan oighean, grian gach coisridh,
'S i 'n ciall chòraidh, cheoil-bhinn, chiuin.

'S tearc an sgeula sunnailt eugaisg,
Bhi ri fhaotuin san Roinn-Eorp,
Tha mais', a's feile, tlachd, a's ceutaidh,
Nach facas leam fein fa choir.

Gach cliu a' fàs riut a' muirn, 's an ailleachd,
An sugradh, 's a manran beoil,
'S gach buaidh a b'ailli, bh'air Diana,
Gu leir mar fhagail, tha aig Moir.

'S bachlach, dualach, cas-bhuidh, cuachach,
Càradh suanais gruaig do chinn,
Gu h-aluinn, boidheach, faineach, or-bhuidh,
An cáraibh seoighne san ordugh grinn,
Gun chron a' fàs riut, d'fheudte aireamh,
O do bharr gu sail do bhuinn;
Dhiuchd na buaidhean, oigh, mu'n cuairt duit,
Gu meudachdain t'uaill sgach puinc.

Bu leigheas teugbhail, slan o'n Eug,
Do d'fhear a d'fheudadh bhi ma d' chòir,
B'fhearr na cadal bhi na d'fhagaisg,
'G eisdeachd aigeallaidh do bheoil.
Cha robh Bhenus a measg leugaidh,
A dh'aindeoin feutantachd cho boidheach
Ri Moir Nighin mhin, a leon mo chridh'
Le buaidhean, 's mi 'g a dith ri m' bheo.

'S glan an fhion-fhuil as na fhreamhaich
Thu gun fhiaradh mheur, na mheang,
Cinneadh mordhalach, bu chrodha,
Tional co-luath cho-stri lann,
Bhuin'eadh cuis bhar nan Dùghall,
Sgiursadh iad gu'n dùthchas thall,
Leanadh ruaig air Cataich fhuara,
'S a toirt buaidh orr' anns gach ball.

Tha Cabar-feigh an dluthas do reir dhuit,
Nach biodh easlaineach san stri,
Fir nach obadh leis ga'n togail
Dol a chogadh 'n aghaidh Righ

Bu cholgail, faiceant' an stoirm feachdaidh,
Armach, breacanach, air tì
Dol san iomairt gun bhonn gioraig,
'S iad nach tilleadh chaoidh fudh chis.

'S trom leam m'osnadh, 's cruaidh leam m'fhortan,
Gun ghleus socair, 's mi gun sunt,
'S mi ri smaointean air an aon rùn,
A bhuin mo ghaol gun ghaol d'a chionn.
Throm na Duilean peanaist dhubailt,
Gus mis' umhlachadh air ball,
Thaladh Cupid mi san dùsal
As na dhuisg mi bruite, fànn.

Thoir soghraidh uam do'n rimhinn shuairc
De'n chinneadh mhor, a's uailse gnàs,
'S thoir mo dhurachdsa g'a h-ionnsaidh,
'S mi'n deagh rùn d'a cùl bhuidh, bàn.
'S nach bruadar cadail, a ghais m'aigne,
'S truagh nach aidmhich e dhomh tamh,
'S ge b' ann air chuairt, na thall an cuan,
Gu'm bi mi smuainteach ort gu brath.

---

## AN IORRAM DHARAICH.

### DO BHATA SIR SEUMAIS MHIC-DOMHNUILL.

L' IAIN LOM.

Moch, 's mi 'g eirigh sa mhadain,
'S trom easlainteach m'aigne,
'S nach eighear mi'n caidre nam brathairean.
'S nach, &c.

Leam is aith-ghearr a cheilidh,
Rinneas mar ris an t-Seumas,
Ris na dhealaich mi'n dè moch la Càisge.
    Ris na, &c.

Dia na stiuir air an Darach,
A d'fhalbh air tùs an tsiuil mhara,
Seal mu'n tug e cheud bhoinne dhe thragha.
    Seal, &c.

Ge b'e àm cur a choirc e,
'S mi nach tilleadh o stoc uat,
'S ann a shuidhinn an toiseach do bhàtaidh.
    'S ann, &c.

'Nuair bhiodh cach cur ri gniomhadh,
Bhiodh mo chuid-sa dhe diomhain,
'G òladh ghucagan fion' air a fàradh.
    'G òladh, &c.

Cha bu mharcach eich leimnich,
A bhuin'geadh geall reis ort,
'Nuair a thogadh tu breid oscionn sailidh.
    'Nuair, &c.

'Nuair a thogadh tu tonnag,
Air chuan meanmach nan dronnag,
'S ioma gleann ris an cromadh i h-earach.
    'S ioma, &c.

'Nuair a shuidheadh fear stiuir oir',
'N àm bhi fagail na dùthcha,
Bu mhear-shruthach cuan du-ghorm fudh h-earlinn
    Bu mhear-, &c.

Cha b'iad na Lucharmain meanbha,
Bhiodh m'a cupuill ag eileadh,
'Nuair a dh' eireadh mor shoirbheas le bàirlin.
'Nuair a, &c.

Ach na fuirbirnich threubhach,
'S deis a dh' iomramhadh, 's a dh'eigheadh,
Bheireadh tulg an tùs clè air ramh braighe.
Bheireadh, &c.

'Nuair a d'fholuichte na buird d'i,
'S nach faighte làn siuil d'i,
Bhiodh luchd a taighe sior lùb' air a h-alach.
Bhiodh, &c.

'S iad gu'n eagal gun easlain,
Ach ag freagradh dh'a cheile,
'Nuair thigeadh muir beucach 's gach aird orr'.
'Nuair, &c.

Dol tiomchioll Rugha na Caillich,
Bu ro mhath siubhal a daraich,
Gearradh shrutha gu Cairidh Chaoil Acuin.
Gearradh, &c.

Dol gu uidhe chuain fhiaghaich,
Mar bu chubhaidh leinn iaraidh,
Gu Uist bheag riabhach nan cragh-gheadh.
Gu Uist, &c.

Cha bu bhruchag air meirg' i,
Fhuair a treachladh le h-eirbheirt,
'Nuair a thigeadh mor shoirbheas le gabhadh.
'Nuair, &c.

Ach an Dubh Chnoideartach, riabhach,
Luchdmhor, ard-ghuailleach dhionach,
Gur lionmhor lann iaruin m'a h-earaich.
Gur lionmhor, &c.

Beann chlannmhor air muir i,
Shiubh' leadh gleann gun bhi curta,
Buill chaineaba ri fulagan ard' aic.
Buill, &c.

Bha Donull an duin ann,
Do mhac oighre 's mor cùram,
'S e do stoile fhuair cliu measg nan Gael.
'S e do, &c.

Do mhac Uisteach gle-mhor,
Dh'am bu chubhaidh bhi'n Sleibhte,
O'n Rugha d'an eighte Dun-sgathaich.
O'n Rugha, &c.

Og misneachail treun thu,
('S blath bric ort san aodain)
Mur mist' thu ro mheud 's a do nàir annt.
Mur mist', &c.

Gur mor mo chean fein ort,
Ged nach cuir mi an ceill e,
Mhic an fhir leis an eireadh na Braighich.
Mhic an, &c.

Ceist nam ban' o Loch-treig thu,
'S o Shrath-Oisein nan reidhlain,
Gheibhte broic, agus feigh air a h-aruinn.
Gheibhte, &c.

Dh'eireadh buidhean o Ruaidh leat,
Lùbadh iubhar mu'n guaillean,
Thig o Bhrughaichean fuar Charn na lairge.
Thig o, &c.

Dream eile dhe d' chinneadh,
Clann Iain o'n Einnean,
'S iad a rachadh san iomairt neo-sgathach.
'S iad a, &c.

'S ioma oganach treubhach,
'S glac crom air chùl sgeith air
Thig a steach leat o sge meall na Lairge.
Thig a steach, &c.

'S a fhreagradh do t-eigheach,
Gun eagal, gun easlain,
'Nuair a chluinneadh iad fein do Chrois-tarraidh.
'Nuair a, &c.

---

## BRUGHAICHEAN GHLINNE BRAON.

L' Uilleam Ros.

*Luinneag.*

Beir mo shoghraidh le dùrachd
Do rimhinn nan dlu-chiabh,
Ris an tric bha mi sùgradh
Ann am brughaichean Ghlinne Braon.

Gur e mis' tha gu cianail,
'S mi co fad' uat am bliadhna,
Tha liunn-dubh air mo shiaradh,
'S mi ri iargain do ghaoil.
Beir mo, &c.

Cha'n fheud mi bhi subhach,
Gur e's beus domh bhi dubhach,
Cha dirich mi brughach,
Chaidh mo shiubhal an lughad.
Beir mo, &c.

Chaidh m' astar a' maillid,
O nach faic mi mo leannan,
'S ann a chleachd mi bhi mar riut
Ann an gleannan a chaoil.
Beir mo, &c.

Anns a choill' am bi smùdan,
'S e gu binn a' seinn ciuill duinn,
Cuach, a's smeorach, 'g ar dùsgadh,
A' cuir nan smuid diu le faoilt'.
Beir mo, &c.

'S tric a bha mi 's tu mireadh,
Agus cach gar sireadh,
Gus am bu deonach leinn pilleadh
Gu Innis nan laogh.
Beir mo, &c.

Sinn air faireadh na tulach,
'S mo lamh thar do mhuineal,
Sinn ag eisdeachd na luinneag,
Bhiodh a' mullach nan craobh.
Beir mo, &c.

Tha mise 'g a raite,
'S cha'n urra mi aicheadh,
Gur iomadach sàr
Thig air airidh nach saoil.
Beir mo, &c.

Gur mis' tha sa' champar,
'S mi fudh chis ann san am so,
Ann am priosan na Fraince,
Fudh ainneart gach aon.
Beir mo, &c.

Ann an seomraichean glaiste,
Gun cheol, na gun mhacnas,
Gun ordugh a Saghsun,
Mo thoirt dathigh gu saor.
Beir mo, &c.

Cha b' ionann sud 's m' abhaist,
Ag siubhal nam fàsach,
'S a direadh nan ard-bheann,
Gabhail fath air na laoich.
Beir mo, &c.

Siubhal nan stuc-bheann,
Le mo ghunna, nach diultadh,
'S le m' phlasgaichean fùdair,
Air mo ghlun ann san fhraoch.
Beir mo, &c.

---

## MARBH-RANN DO ROB RUAIDH M'GHRIGOIR.

Rinn mi suidh' aig a charn,
Ghabh mi mulad nach gann
Mu'n sgeul, thain' a nall an rathad so.
Rinn mi, &c.

Gu'n robh gaisgeach mo ghaoil
Na luidh air a thaobh,
Mo chreach! rinn an t-Eug thug farraid ort.
Gu'n robh, &c.

Na'm biodh teanga na m' cheann,
Dheanain labhairt san am,
'S cha bu duilich an rann so gabhail domh.
Na'm biodh, &c.

O'n a dh'eirich a ghaoth,
Leis na leagadh a chraobh,
Tha sinne gu caointeach, gearanach.
O'n a dh', &c.

Bu tu seabhac an t-sluaigh,
Ris an cainte Rob Ruadh,
'S math thig breacan mu'n cuairt, a's claidhe dhuit;
Bu tu, &c.

Mar ri dag a chinn òir
Air a chriosan, bu bhoidhich',
Cha bu tais ann an tòs catha thu.
Mar ri, &c.

Sàr mharcach nach fann
Air cursain nan srann,
Srein mhaiseach na'n ceann b'e t-aidhir e:
Sàr mharcach, &c.

Tha do chinneadh gu leir
Fudh mhulad na d' dheigh,
Ach 's e 's truaighe do cheile mna dhe.
Tha do, &c.

Ge do mhairtheadh i og,
Mar a bha i an tòs,
C'ait' am faigh i ri beo do leithid-sa?
Ge do, &c.

Cha toir fiodhall, na dan,
Air a cridhe gu brath,
Dol a ris co ard' 's a chaidh e.
Cha toir, &c.

Bha thu borb ann an strì,
Bha thu ciuin ann an sìth,
Bu cheannard roimh mhile claidhe thu.
Bha thu borb, &c.

Tha Grigoir glun dubh an tràs,
Fudh mhulad, 's fudh chràdh,
Nach d'fhuair e teachd trà gu t-amharc-sa.
Tha Grigoir, &c.

'S amhail sin tha mi fein;
Ach do mhacaibh tha d' dheigh,
'S e mo bharail nach treig iad fhathast mi.
'S amhail, &c.

Cuiream Colla air thùs,
Agus Seumas nan Tùr,
Agus Raibeard b'e 'm fiuran flathail e.
Cuiream, &c.

Agus Raonull mo ghaoil,
Bheireadh giubhas a craoibh,
Sud an suaithneas, nach caochail dathanan.
Agus Raonull, &c.

D'fhalbh sealladh nan sul,
A's stad an teanga a b'fhearr luth,
'S tha'n t-slusaid, 's an uir a' feitheadh ort.
D'fhalbh, &c.

Mar tha Biobal na'm buadh,
Ag labhairt gach uair,
Nach mairth duine buan 's a' bheath-so.
Mar tha, &c.

Gur gile do thaobh
Na'n sneachd air an raon,
Bha uail's anns gach taobh o'n gabhar thu.
Gur gile, &c.

Bu bhoidheach sealladh do shul,
Cha'n eil Morear, na Diuc,
Air nach buinigeadh tu'n cuisibh seadhachais.
Bu bhoidheach, &c.

Ge do shiubhlain leam fein
Gu iomall an t-saoghail,
Cha'n fhaigh mi a chaoidh do leithid ann.
Ge do, &c.

Mach o oighre Dhuin-cuach,
A bhitheas a nise fudh ghruaim,
'Nuair a chluinneas e'n fhuaim nach aidhir leis.
Mach o, &c.

Ach mar tigeadh am bàs,
Co ath-ghearr na d' dhàil,
Gheibheadh tu onair na b'airde fhathast uaith.
Ach mar, &c.

## CORADH EADAR FEAR TURAIS, AGUS SEAN CHAISTEAL INBHIR-LOCHAI.

FEAR.

Aibhist fhuar! gun tuar, gun dreach,
'S mor an caoch' ladh th'ort air teachd,
Bha thu uair na d' aros Righ,
A's tu gu stuaghach, arda, grinn;
Tha thu 'n diugh na d' bhuaile bhò,
'S còineach uain' teachd roimh do chòis,
Feur mu d' mhullach shuas a' fàs,
'S do bhalla claonadh sios gu làr.

CHAISTEAL.

'S aobhar broin do chòra leam,
'S mi 'n so mar cheo a chòir nam beann,
Fudh thàir gach neach a tha fudh 'n ghrein,
'S fudh thaom gach sian a thig o'n speur.
Tha daoine suarach, beag na tir,
Gun tamh gam' reubadh, 's gam' chuir sios,
Cha nàr leo clach a thoirt am' sgè,
'S a cuir na'm bothain bhrusgach fein.

FEAR.

'S cinnte leam gur fior do sgeul,
'S e sin tha t'aogas cur an ceill,
Gu'm bheil gach aon aig toirt dhuit bèum,
O tha thu aosd', a's tu gun fheum;
Ach c' uim' nach cuireadh tu na'n smùr
Gach neach a gheibheadh tu'm mi-rùn,
'S nach eil aig cuimhneachadh nan treun,
A chònuich uaireigin fudh d' chle.

CHAISTEAL.

'S usadh a radh, na chuir an gniomh,
A laoich ghlain, nach facadh trian
Dhe na d'fhuilig mise a bheud,
O theich mo chairdean uam an cein.
Tha mo naimhdean air gach laimh
Am meas, 's a' miagh aig siol nam fanm;
An canmhuin cha tuig mi gu brath,
Cha'n ann na m' bheanntaibh rinn iad fàs.

FEAR.

'S deacair leam gu'm faod' mi ràdh,
Gur tric am chluais an fhuaim nach àill,
Ach 's eigean giulan leis san àm,
O tha ar gairdeanan co-fànn;
Ach 's duilich leam mar tha do dhoigh,
Aois 'g a d' chlaoidh gun chaomh a d' chòir,
Gun duil am feasd ri sliochd nan treun,
A b' uaisle gnàs, 's a b' àilli ceum.

CHAISTEAL.

Dhuisg mo bhròn le d' chòra graidh,
'S tha deoir aig ruidh o m' shuilean fàs,
'S caomh leam iomradh air na trein,
Ge fad a ghluais iad uam an ceum.
Bha uair a bha mi aluinn, ùr,
Righrean, 's Flaithean ann mo Mhùr,
Na'm faiceadh tusa fein an lò,
Cha b' iongna leat an diugh mo bhròn.
Ach threig na trein, a b' fheili gnàs,
A's d'fhag iad mise falamh, fàs,
Gun neach san t-saoghal dh' a'm bheil suim,
Ge d' chite mi na m' laraich luim.

Ach innseam dhuits' a mhacain bhig,
'S na ceil' e air an àl, a thig,
Gu'm faicear mise na m' thigh Righ,
Mu'n tig an saoghal so gu crich.
Nis beannachd leat, a's gabh do cheum,
A's aithris anns gach tir da'n teid,
Gur ann an so a bha na trein,
Nach eil an samhla' an duigh fudh 'n ghrein,
'S nach bi gu'n till mo ghineal fein.
Beannachd leat san diu thu fein,
'S mu bhitheas tu beo bi tric aig m' fheisd.

---

## MARI GHREANNAR.

LE COINNICH M'CHOINNICH.

*Luinneag.*

O shaoruinn, shaoruinn, shaoruinn i,
Air m' fhacal fhein gu'm faoduinn sin,
'S ged bhitheadh cuid nach saoileadh e,
Gu'n saoruinn Mari Ghreannar.

SHAORUINN, fhein gun teagamh i,
Ged bha mi tric ag bead' radh ri,
Nach d'iar mi ni mi dhleasdanach,
'S nach freag'radh dhomh bhi caint air.
O shaoruinn, &c.

Shaoruinn fhein gu deonach i,
'S cha b'eagal leam ged mhoidichin,
Nach d'fhuair mi bheag de d'fhotus innt,
O ghabh mi eolas caint oir',
O shaoruinn, &c.

Mu tha cron ri leughadh ort
An gniomh, na'n gnè, cha leir dhomh e,
'S a dh' aindeoin beachd an t-saoghail-so,
'S tusa daonnan m' annsachd.
O shaoruinn, &c.

Ged fhaighinn caileag Eirineach,
A's buailtean làn de spreidh aice,
Cha ghabhain fhein mar cheile i,
Gu'm b'anns' thu fein as t-aon-snathain.
O shaoruinn, &c.

Tha suairceas, tlachd, a's siobhaltachd,
A' stri co dhiu as dilse dhuit,
Tha maise, cliu, a's finealtachd,
Ag imtheachd air gach laimh dhuit.
O shaoruinn, &c.

Gur modhail, socrach, briatharach thu,
Gur aoidhail, caoimhnail, ciallach thu,
'S na'm biodh gach cuis mar dh' iarain iad
Bu tu mo chiad bean bainnse.
O shaoruinn, &c.

T' fhalt boidheach cam-bhuidh, dualagach,
'S a bharr a' fàs gu d' chruachainean,
Do phòg mar mhil nan cuachagan,
'S do shnuadh air dhreach an t-Samhraidh.
O shaoruinn, &c.

Gur soitheamh, banail, beusach thu,
Gur geanail, suntach, eatrom thu,
Gur cònnar, fònnar, speiseil thu,
Gu h-aoidhail, ceillidh, greannar.
O shaoruinn, &c.

Cha mhol mi thu, cha'n urra mi,
Cha'n eil briath' raibh ullamh dhomh,
Do bheusan thug mi'n t-urram dhoibh,
'S iad chuir mi uile 'n geall ort.
O shaoruinn, &c.

Ach dh' innsinn fhein gu soilleir dhuibh,
Co i, 's co uaith a shloinneadh i,
Mur bhi gun d'fhuair sibh coire dhomh,
Airson na rinn mi chaint oir'.
O shaoruinn, &c.

---

## ORAN DO'N GHUNNA,

## GA'N AINM NIC-COISEAM.

Le Donnachadh Ban.

*Luinneag.*

Horo mo chuid chuideachd thu,
Gur muladach leam uam thu;
Horo mo chuid chuideachd thu,
'S mi direadh bheann a's uchdanan,
B'ait leam thu bhi cuidir rium,
'S do chudthrom air mo ghulainn.

'Nuair chaidh mi do Ghleann-Lòcha,
'Sa cheannaich mi Nic-Còiseam,
'S mise nach robh gòrach,
'Nuair chuir mi 'n t-òr ga fuasgladh.
Horo mo chuid, &c.

Thug mi Choire-cheathaich thu,
'Nuair bha mi fhein a taghaich ann,
'S tric a chuir mi laidhe leat,
Na daimh 's na h-aidhean ruadha.
Horo mo chuid, &c.

Thug mi Bheinn-a-chaistil thu,
'S do'n fhàsach a tha 'n taice ri,
Am Mam a's Creag-an-aparrain,
Air leaca Beinn-nam-fuaran.
Horo mo chuid, &c.

Thug mi thu Beinn-dorain,
An cinne na daimh chròcach,
'Nuair theannadh iad ri crònan,
Bu bhòidheach leam an nuallan.
Horo mo chuid, &c.

Thug mi Choire-chruiteir thu,
O's àite grianach tlusail e,
Gu biachar, fiarach, lusanach,
Bhiodh spuirt ann aig daoin'-uaillse.
Horo mo chuid, &c.

Ghiùlain mi Ghleann-eite thu,
Thog mi ris na créisean thu,
Se mheud 'sa thug mi spéis dut,
A dh'fhàg mo cheum cho luaineach.
Horo mo chuid, &c.

'S math am Meall-a-bhùiridh thu,
Cha mhiosa 'm Beinn-a chrùlaist thu,
'S tric a loisg mi fùdar leat,
An Coire-chùl-na-cruaiche.
Horo mo chuid, &c.

Thug mi Lairig-ghartain thu,
O's aluinn an coir-altrum i,
'S na féidh a deanamh leapaichean
Air Creachuinn ghlas a bhuachaill.
Horo mo chuid, &c.

Thug mi thu do'n fhàs-ghlaic
'Sa Ghleann am bi na làn-daimh,
'S tric a chaidh an arach
Mu bhraidhe Cloich-an-tuairneir.
Horo mo chuid, &c.

Chaidh mi do dh' Fheadha-chaorainn,
Le aighear Choire-chaolain,
Far an robh na daoine,
A bha 'n gaol air a ghreidh uallaich.
Horo mo chuid, &c.

Thug mi Bheinne-chaorach thu,
Shireadh bhoc a's mhaoiseach,
Cha b' eagal gun am faotainn,
'S iad daonnan 'san Tòrr-uaine.
Horo mo chuid, &c.

'Nuair théid mi ris a mhunadh,
'S tu mo roghainn de na gunnachan,
O'n fhuair thu fein an t-urram sin,
Co nis a chumas bhuat e?
Horo mo chuid, &c.

Ged' tha mi gann a storas,
Gu suidhe leis na poitearan,
Ged' theid mi do 'n taigh-osda,
Cha 'n òl mi ann an cuaich thu.
Horo mo chuid, &c.

## ORAN NAM FINEACHAN GAELACH.

L' Alastair Macdomhnuill.

A chomuinn rioghoill runaich,
Sar ubhlachd thugabh uaibh,
Biodh 'ur roisg gun smuirnein,
'S gach cri gun treas gun lub ann;
Deoch-slainte Sheumas Stiubhairt,
Gu muirneach cuir ma'n cuairt!
Ach ma ta giomh air bith 'n 'ur stamaic,
A chailis naomh' na truaill.

Lion deoch-slainte Thearlaich,
A mheirlich! straic a chuach;
B'i sid an ioc-shlant' aluinn,
Dhath-bheothaicheadh mo chaileachd,
Ge d'a bhiodh am bas orm,
Gun neart, gun agh, gun tuar.
A Righ nan dùl a chuir do chamhlaich,
Oirn thar sal ri luas.

O! tog do bhaideil àrda,
Chaol, dhionach, shar-gheal nuadh,
Ri d' crannaidh bi-dhearg, laidir,
Gu taisdeal nan tonn gaireach;
Tha Eolus ag raitinn
Gu 'seid e rap-ghaoth chruaidh,
O'n aird an ear; 's tha Neptun dileas,
Gu mineachadh a chuain.

'S bochd ata do chairdean
Aig ro mhead t-fhardail uainn;
Mar alach mhaoth gun mhathair;
No beachainn breac a gharaidh,
Ag sionnach 'n deis a fasaich,
Air failinn feadh nam bruach.
Aisig cabhagach le d' chamhlach,
'S leaghais plaidh do shluaigh.

Tha na dee ann an deagh run dut;
Greas-ort le surd neo-mharbh,
Tha dhronnaig nan tonn dù-ghorm,
Dhruim-robach, bharr-chàs, shiubhlach,
Ghleann-chlaghlach, cheann-gheal, shù'-dhlù,
Na mothar chul-ghlas, ghairbh;
Na cuan-choirean, greannach, stuadh-thorthach,
'S crom-bhileach, molach, falbh.

Tha muir a's tir cho-réidh dhut,
Mar deann thu fein a searg;
Doirtidh iad na'n ceudan,
Nan laomabh tiugha, tréunna,
A Breatunn a's á Eirinn,
Ma d' *standard* breid-gheal dearg;
A ghasraidh sgaiteach, ghuineach, rioghail;
Chreuchdach, fhior-luath, gharg!

Thig do chinneadh fein ort,
Na treun-fhir laomsgair gharbh,
Na'm beitheiribh gu reubadh;
Na'n leoghannaibh gu creuchdadh;
Na'n nathraichean grad-leumneach,
A lotas geur le'n calg,
Le'n gathan faobharach, rinn-bheurra
Ni mor éuchd le'n arm.

'N àm bhrataichean làn-éideadh,
Le dealas geur gun chealg,
Thig Domhnullaich, nan deigh sin;
Cho dileas dut ri d'leine;
Mar choin air fasdadh eile;
Air chath-chrith geur gu sealg;
'S mairg namhaid do'n nochd iad fraoch,
Long, leoghann, craobh, 's laimh-dhearg.

Gu neartaich iad do chàmpa
Na Caim-beulaich gu dearbh,
An Diuc Earraghalach mar cheann orr',
Gu morghalach mear prionnsail;
Ge b'e bheir air iunsaidh,
B'e sid an tionsgnadh searbh,
Le lannan lotach, dù-ghorm, toirteil,
Sgoltadh chorp gu'm balg.

Gu tarbatach, glan, caiseamachd,
Fior thartarach na'n rànc,
Thig Cluainidh le chuid Pearsanach,
Gu cuannda gleusda grad-bheirteach;
Le spaintichean teann-bheirteach
'S cruaidh fead ri sgailceadh cheann;
Bi'dh fuil d'a dortadh, 's smuais d'a spealtadh,
Le sgealpaireachd 'ur lann.

Druididh suas ri d' mheirghe,
Nach meirbh an am an air,
Clann' Illean nach meirgich
Airm ri uchd do sheirbheis;
Le'm brataichean 's snuadh feirg orra,
'S an leirg mar thairbh gun sgath;
A foirne, fearail, nimheal, arrail,
'S builleach, allamh làmh!

Gun thig na fiurain Leòdach ort,
Mar sheochdain 's eoin fo spaig;
Na'n tuireamh lann-ghorm, thinnisneach;
Air chorra-ghleus streup gun tiomachas;
An reiseamaid fior ionnalta,
'S fath gioraig dol na dàil;
Am bi iomadh bochdan fuilteach, foirmeil,
Théid le stoirm gu bàs.

Thig curaidhnean Chlann-cham-shroin ort,
Theid meanmnach sios na d' spàirn;
An fhoireann ghuineach chaithreamach,
'S neo-fhiamhach an am tarruinne;
An lainn ghlas mar lasair dealanaich,
Gu gearradh cheann, a's lamh;
'S mar luthas na dreige, 's cruthas na creige,
Chluinnte sgread nan cnàmh.

Gur cinnteach dhuibh d'ar coinneachadh,
Mac Choinnich mor Chinn-Tàile:
Fir laidir, dhàna, choimhneala,
Do'n fhior-chruaidh air a foinneachadh,
Nach gabh fiamh no somultachd,
No sgreamh ro' theine bhlàr;
'S iad gu nàrach, fuileach, foinnidh,
Air bhoil gu dhol na d'chàs.

Gur foirmeil, priseil, ordail,
Thig Toisichean nan rànc,
Am marsail statoil, comhnard;
Gu piobach, bratach, sròl-bhui;
Tha rioghalachd a's morchuis,
Gu'n sòradh anns' n dream;
Daoine laidir, neartmhor, cròdha,
'S iad gun ghò, gun mheang!

Thig Granndaich gu ro thartarach,
Neo fhad-bheirteach do d'champ
Air phrioblosgadh gu cruadal,
Gu snaidheadh cheann, is chluas diu;
Cho nimheil ris na tigeribh
Le feachdraidh dian-mhear, dan',
Chuireas iomad fear le sgreadail,
'S a bhreabadaich gu làr.

Thig a ris na Frisealaich,
Gu sgipi le neart garbh;
Na seòchdaibh fior-ghlan, togarrach,
Le fuathas bhlàr nach bogaichear;
An comhlan fearradha, cosgurach,
'S mairg neach do nochd iad fearg;
A spuir ghlas aig dlùs an deirich
Bi'dh nan eilean dearg.

Nan gasraidh ghaisgeil, lasgurra,
Thig Lachunnaich gun chaird;
Na saighdean dearga puiseanda;
Gu claidheach, sgiathach, cuinnsearach;
Gu gunnach dagach, ionnsaichte,
Gun chunntais ac' air àr;
Dol nan deannamh 'n aodainn pheileir,
Teachd o theine chàich.

Gabhaidh pairt do t-iorghaills',
Clann-Iomnhuinn's oirdheirc càil;
Mar thuinn ri tir a sior-bhualadh;
No bile lasrach dian-loisgeach;
Nan treudan luatha, fior-chonfach,
Thoirt griosaich air an nàmh;
An dream chathach, Mhuileach, Shrathach,
'S math gu sgathadh chnàmh.

'S mòr a bhio's ri corp-rusgadh,
Na'n closaichean's a bhlàr,
Fithich anns a rocadaich
Ag itealaich, 's a cnocaireachd;
Ciocras air na cosgaraich,
Ag òl's ag ith an sàth.
Och 's tùrsach fann a chluinntir moch-thra,
Ochanaich nan àr!

Bi'dh fuil is gaor d'a shuidreadh ann,
Le lù-chleasan 'ur làmh;
Meangar cinn, a's dùirn dhiu;
Gearrar uilt le smuaisridh,
Ciosnaichear am biùidh,
D'an du-losgadh, 's d'an cnàmh;
Crùnair le poimp Tearlach Stiùbhart;
'S Frederic Prionns fo shàil.

---

## ISEABAIL NIC-AOIDH.

*Air fonn*—Piobaireachd.

### AN T-URLAR.

Iseabail Nic-Aoidh,
Aig a' chrodh laoigh,
Iseabail Nic-Aoidh,
'S i 'n a h-aonar,
Iseabail Nic-Aoidh,
Aig a' chrodh laoigh,
Iseabail Nic-Aoidh,
'S i 'n a h-aonar,

Iseabail Nic-Aoidh,
Aig a' chrodh laoigh,
Iseabail Nic-Aoidh,
'S i 'n a h-aonar,
Iseabail Nic-Aoidh,
Aig a' chrodh laoigh,
Am bonnabh nam frith'
'S i 'n a h-aonar.

## AN CEUD SIUBHAL.

Mhuire 's a Righ!
A dhuine gun mhnaoi,
Ma thig thu a chaoidh,
'S i so do thìm;
Nach faic thu Nic-Aoidh,
Aig a'chrodh laoigh,
Am bonnabh nam frith',
'S i 'n a h-aonar.
Mhuire 's a Righ!
A dhuine gun mhnaoi,
Ma thig thu a chaoidh,
'S i so do thìm;
Nach faic thu Nic-Aoidh,
Aig a' chrodh laoigh,
Am bonnabh nam frith',
'S i 'n a h-aonar.
Comharradh duibh
Nach 'eil gu math,
Air fleasgach amh
Bhi feadh a so,
'N uair tha bean-taigh'
Air Riothan nan Damh,

Muigh aig a' chrodh,
Gun duine mar-ri.
  Comharradh duibh
Nach 'eil gu math,
Air fleasgaich amh
Bhi feadh a so,
'N uair tha bean-taigh'
Air Riothan nan Damh,
Muigh aig a' chrodh,
'S i 'n a h-aonar.
  Iseabail Nic-Aoidh, &c.

AN DARA SIUBHAL.

  Seall sibh bean-taigh'
Air Riothan nan Damh,
Muigh aig a' chrodh,
Gun duine mar-ri;
Seall sibh bean-taigh'
Air Riothan nan Damh,
Muigh aig a' chrodh,
'S i 'n a h-aonar.
  Seall sibh bean-taigh'
Air Riothan nan Damh,
Muigh aig a' chrodh,
Gun duine mar-ri;
Seall sibh bean-taigh'
Air Riothan nan Damh,
Muigh aig a' chrodh,
'S i 'n a h-aonar.
  Duine sam bith
Th'air son a' chluich',
De chinneadh math,
Le meud a chruidh,
Deanadh e ruith,

Do Riothan nan Damh,
Gheibh e bean-taigh',
'S cuireadh e rith'.
Duine sam bith
Th'air son a' chluich',
De chinneadh math,
Le meud a chruidh,
Deanadh e ruith,
Do Riothan nan Damh,
Gheibh e bean-taigh,
'S i 'n a h-aonar.
Iseabail Nic-Aoidh, &c.

### AN TAOBHLUATH.

Nach faic sibh an oibseig
Tha coslach ri glacadh,
Am bliadhna 'g a cleachdadh,
Ri crodh agus eachaibh,
Air achadh 'n a h-aonar.
Nach faic sibh an oibseig
Tha coslach ri glacadh,
Am bliadhna 'g a cleachdadh,
Ri crodh agus eachaibh,
Air achadh 'n a h-aonar.
'S neònach am fasan,
Do dhaoine tha dh' easbhuidh
Nan nithean bu taitneich'
Dhaibh fein e bhi aca,
Bhi fulang a faicinn,
Am bliadhna 'g a cleachdadh,
Ri crodh agus eachaibh,
Air achadh 'n a h-aonar.
'S neonach am fasan,

Do dhaoine tha dh' easbhuidh
Nan nithean bu taitneach'
Dhaibh fein e bha aca,
Bhi fulang a faicinn,
Am bliadhna 'g a cleachdadh,
Ri crodh agus eachaibh,
Air achadh 'n a h-aonar.
Iseabail Nic-Aoidh, &c.

### AN CRUNLUATH.

Seall sibh air a' cheannaidheachd,
An iomallan nam mullaichean,
Am bliadhna 's i gu muladach,
Na h-uile là 'n a h-aonar.
Seall sibh air a' cheannaidheachd,
An iomallan nam mullaichean,
Am bliadhna 's i gu muladach,
Na h-uile là 'n a h-aonar.
Innsidh mis do dh-iomadh fear,
'S an rannuidheachd 'n uair chluinnear i,
Gu'm beil i air a cumail
As na h-uile h-àite follaiseach,
Le ballanan a's cuinneagan,
An iomallan nam mullaichean,
Am bliadhna 's i gu muladach,
Na h-uile là 'n a h-aonar.
Seall sibh air a' cheannaidheachd,
An iomallan nam mullaichean
Am bliadhna 's i gu muladach,
Na h-uile là 'n a h-aonar.
Iseabail Nic-Aoidh, &c.

## ORAN SEACHARAN SEILG.

Le Donnachadh Ban.

*Luinneag.*

Chunna' mi 'n damh donn
'S na h-eildean.
Direadh a bhealaich le chétle;
Chunna' mi 'n damh donn
'S na h-eildean.

'S mi tearnadh à Coire-cheathaich,
'S mor mo mhighean 's mi gun aighear,
Siubhal frithe rè an latha,
Thilg mi spraidhe nach d' rinn feum dhomh.
Chunna' mi, &c.

Ged' tha bacadh air na h-armaibh,
Ghleidh mi 'n spainteach thun na seilge,
Ge do rinn i orm de chearbaich,
Nach do mharbh i mac na h-éilde.
Chunna' mi, &c.

'Nuair a dh' éirich mi sa' mhadainn,
Chuir mi innte fùdar Ghlascho,
Pealair teann a's tri puist Shasnach,
Cuifean asgairt air a dhégh sin.
Chunna' mi, &c.

Bha 'n spor ùr an deighe breacadh,
Chuir mi uille ris an acuinn,
Eagal driùchd bha mùdan craiceinn
Cumail fasgaidh air mo cheile.
Chunna' mi, &c.

Laidh an eilid air an fhuaran,
Chaidh mi farasda mu'n cuairt d'i,
Leig mi 'n deannal ud m'a tuairmse,
Leam is cruaidh gu'n d'rinn i éiridh.
Chunna' mi, &c.

Rainig mise taobh na bruaiche,
'S chosg mi rithe mo chuid luaidhe;
'S nuair a shaoil mi i bhi buaillte,
Sin an uair a b' aird' a leum i.
Chunna' mi, &c.

'S muladach bhi siubhal frithe,
Ri là gaoith', a's uisg', a's dile,
'S ordugh teann ag iarraidh sithne,
Cuir nan giomanach 'nan éigin.
Chunna' mi, &c.

'S mithich tearnadh do na gleannaibh
O'n tha gruamaich air na beannaibh,
'S ceathach duinte mu na meallaibh,
A' cuir dalladh air ar leirsinn.
Chunna' mi, &c.

Bi' sinn beo an dòchas ro-mhath,
Gu'm bi chuis ni's fhearr an ath la',
Gu'm bi gaoth, a's grian, a's talamh,
Mar is math leinn air na sléibhtean.
Chunna' mi, &c.

Bithidh an luaidhe ghlas 'na deannamh,
Suibhal réidh aig conaibh seanga;
'S an damh donn a sileadh fala,
'S àbhachd aig na fearaibh gleusda.
Chunna' mi, &c.

# ORAN CUMHAIDH,

LE MNAOI UASAIL ARAID, AIR CATH SLEIBH' AN T-SIORRADH.

Sgeul a thain' an tras oirn,
A d'fhailling air mo chiall,
Mu dheibhinn Clann Choinnich, as Clann Donuill,
Thachairt co-luath air an t-sliabh,
Thug Morear Huntain as a chasan,
'S beagan each, nach b'fhiach,
'S bha gach Caiptean air an cosgairt,
'S mo mhacs' air dol diom.

Ach sgoirt an greadan fhuair ar duthaich
Le Fuigi nach b'fhiach,
Tighinn na dheann ruidh bhar na machrach,
Mu'm facas a ghniomh;
D'fhag sud mnaithean anns a bhasraich,
Toirt am failt a nuas,
Cha robh duine chualadh chaonag,
Nach do chaochail nial.

'S ge bochd mise, ghlac mi misneach,
'S thuirt mi ri cach;
Beir uam ur sgeula dona breugach,
Na tugaibh eisdeachd dha,
Ged nach biodh ach Gordanaich, 's Clann Donuill,
Thachairt co luath anns a bhlàr,
Cha toir an saoghal orm a shaoilsinn,
Nach tug iad aodain doibh.

'S gle mhoch an la iar na mhàireach,
Mu'n d' ardaicheadh a ghrian,
Bha buaidh làrach aig mo chàirdean,
Mur a b' abhaist riamh,
Thug iad deannal leis na lànnaibh,
Gu cruaidh, dainghean, dian,
Bha fuil air faobhair, 's claig'nean sgaoilte,
Aig luchd ar 'n aobhair sios.

'S e'n Righ a bha 'g ur cònadh,
Nar 'n aonar, a's sibh leibh fein,
'Nuair a theich iad uaibh ur cairdean,
'S ur naimhdean an gleus,
Tùs ur lamh an ceann ar lann,
Sgolta chnamh gu feur,
Sgathadh chluas, 's a sgolta chnuac,
'S a cuir na ruaig na'n deigh.

Ceud mallachd aig a phairte,
A d'fhag sibh ann am feum,
Bha'n cuirt an Righ, a's Mhoirir Huntain,
Luchd spuinnidh nan ceud,
B'iad mo rùin na Saoidhean,
Chuireadh an aodain ri gleus,
'N aghaidh nan curs-each dughorm,
Bu dubailte srein.

Mo lot! a chinn armunn Mhuideart,
Bu luthmhoir' each srein,
B'e sud an seobhac suil-ghorm,
Fhuair cliu a measg nan ceud,
'S e dol cho dàna an uchd do namhaid;
Thug an call ort fein,
'S goirt an cridhe fhuair do chairdean,
'Nuair a d'fhag iad thu na'n deigh.

Thuit Morear uasal òg an t-Srathmhoir,
Mo chreach! 's bu mhor am beud,
Am plantas deas daichail,
Nach d'fhas ach na gheig,
Ged nach facas riamh do mhathair,
Chualas caint a thuirt a beul,
An taobh chaidh am fear a b'airde,
Cach a dhol na dheigh.

Mo dhiobhail da Iain Grànt
Air an àraich fhuair,
B'iad na scealp dhaoin' uaisle tapaidh,
Chum an t-sabaid uain,
Dha'n robh na Teaghlaichean fial, farsuing,
Nach do chleachd a ghruaim,
Mo chreach ur clann, 's ur mnaithean uaisle,
Toirt a nuas an gruag.

Chaill sibh oigridh sheamhaidh sheolta,
Dh'a'n tug mi moran graidh,
Dh'a'n robh m'eolas o thùs m'oige,
Leam bu bhròn an càll,
'S e meud ur dùchais anns a chùis ud,
Dol le lùthas ur lànn
Ga'n spada le luaidh ghlas, 's le fùdar,
'S b'e mo dhiobhail bh' ann.

# ORAN AIR BLAR NA H-EAGLAISE-BRICE, AM BLIADHNA 1745.

Le Donnachadh Ban.

*Air fonn*—Alasdair dubh Ghlinne Garaidh.

Ged a tha mi'n so am chruban,
Ann an seann-tigh udlaidh uaigneach;
Bha mi roimhe mar-ri cuideachd,
Ged a thuit doibh ma chuir uapa,
'S tric mi 'g amharc ris an aonach,
'M faic mi t-aogas Iain 'Ic Ruairidh;
'S na 'm faicinn t-aogas a tighin,
Dh' eireadh mo chridhe o smuairein.

Dh' eireadh m' inntinnse o smalan,
'Mi bhi marr-riut Iain 'Ic Ruairidh,
Dh' innsinn duit na bhiodh air m'aire,
'S bhithinn farraid na bhiodh uam dheth;
'N la sin thug iad na buillean,
'S mise chunnaic bhi ga 'm bualadh;
Chaidh 'n teiche air taobh Righ Deorsa,
'S ann oìrnne thainig sgeul an fhuathais.

B' e sgeul anfhuathais ri innse,
Gu'n do theich an Righ, 'sa mhuinntir;
Ghabh iad eagal roimh na buillean,
'Nuair a chunnaic iad am Prionnsa,
Cha d'fhan duine dhiu ri cheile,
Eidear Duneidionn a's Sruidhleadh:
'S ioma baile 'sa 'n robh pairt diu,
Gabhail tamh air thigh'n na h-oidhche.

Bha sinne gu misneachail dàna,
Dol naird a dh' ionnsaidh an t-sleibhe,
'S mu 'n deachaidh sinn ceart an ordugh,
Thainig iad oirnne na réubail;
Cha b'fhad a mheal sinn an àrach,
'Nuair a sganr' sinn as a cheile;
'S ann an sin a bha 'n droch càradh,
Air na bha luchd aodaich dheirg ann.

Rinn e cuideacha' d' ar naimhdean,
Gu'n robh dith comannda oirnne,
Cha d'fhuair sinn ordugh gu lamhach,
'N am do chach bhi tigh'n n' ar comhail;
'S ann a theichimid n' ar deannadh,
'S cha 'n fhanadh-mid ri bhi comhla;
Cha 'n fhacas roimhe a leithid,
O'n thugadh la Ionmhur Lochai.

Bha mise 's Calum Mac Pharuig,
Siubhal càthair agus mointich;
'S mur a teichimid 'sa 'n am ud,
'S cinnt gu 'm biodh an calltach oirnne;
Ghabh na bh' againn do luchd beurla,
An raitreuta roimh Chlann Donuill;
B' e sud a ghiorraicheadh an saoghal,
Bhi dol air aodann na 'm fear mora.

B' e sud a ghiorraicheadh an saoghal,
Bhi dol air aodann na 'm fear mora;
Thainig a chonnsachadh na Rioghachd,
As leith an Righ a's na corach,
'S ioma laoch gun atha laimhe,
Eidear Ceanntaile 's Strathlochai,
Chuireadh an guaillibh ri cheile
'S bu mhor am feum anns a chomhruig.

Bu mhor am feum ann 'sa chomhruig,
Na fir mhora bha neo sgathach;
Eidear Chamshronaich 's Chlann Donuill,
'S na bha chomlain ann am pairt riu;
'S na 'm faigheadh iad cothrom na Feinne,
Eidear iad fein a's an naimhdean,
Dh' aindeoin na bh' ann 'sa 'n Roinn Eorpa,
Chuireadh iad Righ Deors' as àite.

Chuireadh iad Righ Deors' as àite,
Na bha Ghaidheil ann an Albuinn;
Na 'm biodh iad uile mur bha iad,
Bhliadhna thainig an armailt;
Na 'm biodh iad uile ri cheile,
Gu 'm b' iad fhein na trein fhir chalma;
Gu 'm b' iad fhein na trein fhir mhòra,
Bha chomhnaidh measg na 'n Garbh-chrioch.

'N la sin thug iad Cuileodair,
Cha robh fhortan sud ach searbh dhuinn;
Choisinn Diuc Uilleam 'sa 'n droch-uair,
'S gur mor an rosad e d' ar cairdean;
Choisinn Diuc Uilleam 'sa 'n droch-uair,
'S gur mor an rosad e do dh' Alba;
'S cha bhi oirnn ach ad a's casag,
'N aite na 'm breacana dearga.

Cha bhi oirnn ach ad a's casag,
'N aite na 'm breacana ura;
Stocain agus brigis ghlasa,
'S iad g' ar glasadh mu na glùinean;
'Nuair a chailleas sinn ar 'n airm 's ar n' aodach,
Cia mur dh' fhaodas sinn bhi sunndach?
Le ar casagan leobhar liath-ghlas,
Nach robh roimhe riamh n' ar duthaich.

Cha robh roimhe riamh n' ar duthaich,
Ach aodaichean ùra riomhach;
'Sa choidhch cha b' eiginn duinn am muthadh.
Gus 'n do chaill sinn cliùth na Rioghachd,
Chaill sinn ris ar cuid do 'n t-saoghal,
Chaill sinn ar daoine 's ar nith ris;
Chaill sinn ar n' aidhear 's ar n' eibhneas,
'S goirt an sgeul duinn bhi ga innse.

'S goirt an sgeula bhi ga innse,
Na chaidhe dhith oirnn do na daoine;
Na thuit diu latha Chuileodair,
'Sa fhuair an dochunn ann 'sa chaonnaig;
Thainig an trup orr' o 'n cula,
Triuir mu 'n aon duin air an aodann;
'S na 'm faigheadh iad cothrom cuise,
Rinn iad diubhail mu 'n do sgaoil iad.

Cha robh meas do chlanna Ghaidheal,
O 'n dh' fhalbh Tearlach uainn air fogradh;
Dh'fhag e sinn mur uain gun mhathair,
Gun aobhar ghaire gun sòlas;
Sinn a geilleadh do Shasunn,
'Sa 'g eiridh am feachd Righ Deorsa;
Gur h-ann d' ar n' iartas a's d' ar n' athchuing,
E dhol dachaidh do Hanobhar.

Bidh sinne fhathasd ann an dochas,
Gu 'n tig Tearlach og do 'n Rioghachd;
'S na 'n tigeadh e oirnne chlisgeadh,
Dh' eireadh ar misneach 's ar n' inntinn;
Dh' eireadh leat a h-uile duine,
'S bhiodh mid uile dhuit cho dileas;
An aobhar blair na 'n lathair cumasg,
Cha bhiodh cuntart oirnn gu 'n diobradh.

Choidhch cha diobradh mid gu brath thu,
'S i n' athchuingidh a b' fhearr leinn fhaotainn;
Gu n' tigeadh iad oirnne na Frangaich,
'S Tearlach bhi air ceann na 'n daoine;
Dh' eireadh Camshronaich o Lochai,
Donullaich a's Clann an t-Saoir leat;
'S cha robh a leithid anns na criochan,
O 'n a chriochnaich Clanna-Baoisgne.

Dh' eireadh leat Clann-an-Aba
Gu laidir, neartor, feachdail, rioghail,
Gu targaideach, armailteach, tartrach,
Luchd na 'n bratach 's na 'n cuilìobhair,
Ri am rusgadh na 'n lann glasa,
Na 'm faobhar sgaiteach 's na 'm picean;
Builleach, guineach, beumnach, buidhneach,
Bu laidir cliuiteach 'sa 'n dol sìos iad.

Griogaraich gun fhailing cruadail,
Bha iad riamh gu h-uasal rioghail;
'N am cogaidh, troid, no tuasaid,
C' ait an cualas bonn d'a 'm mì-chliuth;
Dhol an aghaidh teine 's luaidhe,
'N am na ruaig cha b' iad a striochdadh?
'S fhad 'sa leanas sibh r' ar dualchas,
Cha toir iad buaidh oirbh luchd ar mìoruin.

Eiridh gach fine o thuath leat,
Eidear uais lean agus islean;
Le toil an cridhe 'sa 'n durachd,
O 'n a chuir thu uigh 'sa 'n fhirinn;
Bidh sinn uile 'sa 'n aon rùn duit,
O 'n is ionunn cuis mu 'm bi sinn;
Ann a t-aobhar Thearlaich Stiubhairt,
O 'n 's e do chrun bheir dhuinn toilinntinn.

## ORAN A BHRANNDAIDH.

LE COIRNEAL RUAGH STIÙBHART CHINNE-CHAIRDIN.

*Air fonn*—"Maggie Lauder."

MILE marbhaisg air a ghoraich,
'S mairg a dh' oladh branndaidh,
Lionaidh e lan gaoidh a's bosd sinn,
'S mor a bhios do chainnt uime;
'S ionunn sin 's mur dh' eirich dhomhsa,
Rinn mi ol 'sa ghleann so;
'S ann a leig e air mo bhuaireadh,
'S bhuail e anns a cheann mi.

Ciod sa 'm bith a mhathas mise,
Do dhaoine glice coire;
Cha mhathainn bheag idir do bhalach,
Ged bhiodh earras mor aige;
Cha mhathainn mhac bodaich mo bhualadh,
Ged bhiodh buaile bho aige;
Gloir do 'n Righ tha air a Chathair,
Gu 'n d' thug e paidhir dhorn domh.

Cia mar dh' fhaodainn gun dol thairis,
Lion a chaile ghorach;
Tri dramachan gun fharruid,
Thairis air a choir domh;
'S cha bhuidheach tha mi do na balaich,
Lion iad lan an stoip dhomh.
Fhuair mi sud gu m' chuir am chabhaig,
Agus glaine beorach.

Shaoil iad nach b' urrainn mi ceartach',
Carachadh no tionndadh;
Ach gur math thug mise an aire,
Do 'n chainnt bh' aig balla 'n teampuill;
Chunnaic mi ann na mnathan,
'S tharruing mi gle theann orra;
'S e theireadh gach te dhiu ag radh,
'S mairg ait am bi an t-antlachd.

'S mairg a rachadh dh' iarruidh cairdeas,
Paighe no gealltnas;
Air cuid do mhnathan Chinnichairdin,
'S nàr leam bhi cainnt orra;
'Nuair is mo bheir mi ghradh dhoibh,
B' fhearr leo gu 'm biodh àm aca;
Air scian bhi reiteacha' mo mhionaich,
Ge milis ni iad cainnt rium.

'S diombach tha mi do na mearlaich,
Mu'n phairt thug iad domhsa;
Mu'n iom thainig air an truinnseir,
'Sa 'n fheoil shailte roiste;
O 'n bha mi fhein am ghiullan narach,
Cha d' fhuair mi lan mo bheoil d' i;
Bha iadsan chuice na 'n lonaibh,
Mar gu 'm bu chonaibh mor iad.

C' uime an deanainn fhein an cealach,
'S ro mhath b' aithne dhomhs' iad;
Iain Ruagh Stiubhart mo charaid,
Ceannaich Muileann an Loine;
'S barail leam nach do ghabh e 'n deideadh,
'S ro mhath 'n deudach bheoil th' aige;
Dh' fhag mi iad turamanaich le cheile,
Aig Seumas Mac-antoisich.

Ho! gur diombach a tha mise,
Do na daoine bh' air an adhlacadh,
Nach do rinn iad mis a cheangal,
'S mo sparradh ann an alldan,
No nach d' fhag iad mi 's tigh sheinnse,
Glaiste ann am panntraidh;
Mu'n do leig iad anns a ghaoidh mi,
'Sa mheud s' bha chaothach cainnt orm.

Ach ged bhithinns 'n deigh caithris,
Teas a's fallas damhsa;
A dhaoine bheil sibhse am barail,
Ged dh' olainn galan branndaidh;
Gu bheil do dhaoine anns a bhaile,
Na chuireadh thairis mi do m' antoil;
Ach 's eiginn domh aideacha' a nis,
Gu 'n robh misg orm aon-uair.

---

## AM BRUDAR LE IAIN DUBH MAC IAIN 'IC AILEIN MU CHOR NA RIOGHACHD, BHLIADHNA 1715.

*Seisd.*

Hei ho, tha mulad air 'm inntinn,
Cho trom ri cloich mhuilinn,
Air lunna' na sineadh,
O nach eil a h-uile-rud
Chunnaic mi sgribhte,
Cha bheo air a chruinne
Na 's urrainn da innse,
Hei ho.

Chunnaic mise 's mi 'm chadal,
Gne aisling do bhruadar,
Gu 'n do ghabh mi do dh' eagal,
Nach do theap mi tigh'n uaithe;
Thug mi seallamh 's na speuran,
'S ghlac maoim mi le fuathas,
Bha Mar ann 'sa 'n leum sin,
Na eideadh geal cruadhach.
Hei ho, &c.

'N toiseach a cho'strith,
Chaidh Beulona a ghluasad,
Gu 'n do nochd sinn ar bratach,
Gu caismeachd thoirt uainne;
Sluagh cois agus marcachd,
Dol seachad mu 'n cuairt duinn,
Run feirg air gach gaisgeach,
A lasadh gu cruadal.
Hei ho, &c.

Thug mi suil air 'an fhairge,
'S cha bu dearmadach fiamh dhomh,
'Nuair a chunnaic mi gharbh-luaidh,
Chaidh mo mheanmna an islead;
Thainig smuaintean am eanchuinn,
Na 'm bu sheanchas bha fiòr e,
Gu 'm buailte an t-arm sin,
Ann an targnaich na Rioghachd.
Hei ho, &c.

'Nuair a chruinnich iad uile,
Sluagh mara a's tire,
Bu lionar na 'm measgsan,
Amunisein 's probhisein,

Iad gu namhadach fuileach,
Gu buntainn gach cìs diu;
O linn Fhinn cha do chruinnich,
An uiread do mhiltean.
Hei ho, &c.

Bu lionar na 'n campa,
Gu galltrom a's pioba,
Fairgne na druma
Cuir an curaids am fiacha';
'Nuair fhuair gach comanndair,
Ordugh teann thun a ghniomha,
O 'n theann iad ri màrsadh,
'S tùs blair e 's cha sith e.
Hei ho, &c.

Thuirt an guth rium am briathraibh,
Ged 's fiamhach na chi thu,
Cha dean iad bonn lochd ort,
Mur coisinn thu miorun,
An neach tha thu 'g iarraidh,
Na fiaraich os 'n ìosal;
Gus am faic thu mhuc iasaid,
Ga stialladh aig miolchoin.
Hei ho, &c.

Chunnaic mise 's mi 'm chadal,
Gu leoir fada na tim sin,
Leigeadh leigheart mu 'r bailtean,
G' ar glacadh os 'n iosal,
Lamhach a chanain,
Bristeadh bhallaibh m' ar fiaclan,
Gaoir phaistean a's mhnathan,
'Sa 'm fearaibh am priosan.
Hei ho, &c.

## FAILTE BHRAID-ALBANN.

(ORIGINAL.)

Moch sa' mhaduinn 's mi' dùsgadh, 's trom m' aigne 's mi tursach gu leoir,
'Sìr chuimhneach na dùthcha, far 'n do chleachd mi bhi 'm bhuachaille bhò;
Gheibhte sithionn a's iasg ann, agus ealachan lìon'ar air snàmh,
Coileach-dubh agus liath-chearc, 's ciod tuillidh a dh' iarradh tu ann?

O! failt air Braid-Albann! gheibte féidh ann, a's earban, a's minn,
'S iad 'nan laidhe gu cuanar, ann am feadanaibh luachrach a's cib';
Na daimh 's na h-éildean mu'n cuairt doibh, 's iad 'nan laidhe air gualainn an tuim,
'S iad gu bior-shuileach cluasach, 'feitheamh ciod thig mu'n cuairt anns an oidhch'.

Tha iad earbsach á 'n casan, chur seachad na falaisg, 's an fhraoich,
Le'n gasganan geala, 's iad a direadh ri barraibh nam maol;
An earbag le 'minnein, 's i glé priseil 'g a fholach measg fhraoich,
Air eagal an fhorsair, 'nuair thig e le 'chonaibh air thaod.

Cha'n' eil sruthan gun iasg ann, 's cha'n' eil gleannan gun fhiadh ann na chòir,
Le minneinibh riabhach, 's iad 'nan laidhe gu lìon'ar measg feoir;
Damh cabrach's sròn fhiat aig', gabhail gaoith' ann an siantaibh nan neòil,
Bu shunntach leinnbhi 'g an iarraidh, ann am maduinn chiùin ghrianach gun cheò.

Mu thoiseach an t-samhraidh, 'n àm chur cruidh air na gleanntaibh gu feur,
Bhiodh sòin na coille gu rannar, 'gabhail ceileir binn greannar doibh féin,
Bithidh an uiseag 's an smeorach, 's iad gu ceòlmhor air barraibh nan geug,
Is binn an luinneag 's an òran, ann an coille nan cnò leotha féin.

Loch-a-tatha nam bradan, tha 'tighinn o'n fhairge bu' drabasta tonn,
'S iad gu dearg-bhallaich, tarra-gheal, iteach, meanbh-bhreac, gorm-bhallach, lom;
'S iad a' leum ris gu colgarr', glacadh chuilleag air bharraibh nan tonn
Tha iad lìon'ar 's gach linne, 's iad a' cladh air a' ghrinneal 'san fhonn.

'S iomadh nionag dhonn channach, tha dà thaobh Loch-a-tatha mo rùin,
Na's gile fo'n anart, no an eala air bharraibh nan tonn;
Càil bhinn air son ciùil ac', beul a's milse na'n siùcar r'a phòg;
'S tha'n anail cho cùbhraidh, ris a' bheatha na'm flùr anna'd' dhòrn.

Aig Eaglais Chill-fhinn, bu chiatach an ni leam bhi ann,
'G éisdeachd shearmoinean priseil, anns am biodh an fhirinn gun mheang;
A 'toirt dhuinn sgeul as a' Bhìobull, 's iad ag innseadh gach ni mar tha ann
Sgìreachd eil' anns am bi thu, cha'n fhaigh thu gach ni mar tha ann.

'S lion'ar aighear a's ceòl ann, fiodhall theudach 'g a sgròb' anns gach ait,
Piob 'g a sgaladh, 's b'e 'n ceòl e, thogadh inntinn nan òganach àrd;
Bidh gach nìonag dhonn sheòlta, fleasgach caoimhneil 's i aige air làimh,
A' leum mar earbaig air mòintich, ann an seòmar a' mhòid ris an danns'.

'Nuair a théid thu thun feill ann, 's iomadh fleasgach deas treun a bhios ann,
D'an tig breacan an fhéilidh, 's osan gearr air calp' glé gheal nach càm,
Claidheamh leathan fo'n sgéith ac', laoich neo-chearbach nach géill ri àm,
'S iad nach géill ri àm cruadail, 's nach bu tais ri àm bualaidh nan lann teinn.

Ach nan tarlamaid còmhla', gach duine bu chòir a bhi ann,
Bhiodh ann Neacal an iasgaich, a's Mac Dhùghail nam fiadh as a' ghleann;
Agus Iain Mac Dhiarmaid, duin' iùlmhor a lionadh dhuinn dràm,
'S cha bhiodh cùis ann mi-chiatach, 's an triùir sin gu fianuis thoirt ann.

'S nam biodh cùis ann mi-chiatach, gheibhte mòd agus cùirt ann ni 's leòir,
Daoine foghainteach cliùiteach, a chumadh gach cùis mar bu chòir;
Achaladair rùnach nach faiceadh fear diùid air a leòn,
'S fear Ghlinn-Iubhair, gu turail, 'toirt breth air gach cùis aig a' mhòd.

C' aite bheil ann an Albainn, ait a's fearr na Braid-Albann mo rùin?
Uisge-beath' agus leann ann, beòir bhan òg', agus branndaidh ri òl;
'S ciod tuillidh a dh' iarr' tu, achbotul do'n fhìon na do'n rùm,
'S gheibhte sud ann gun iarraidh, càise 's aran gle lion'ar air bòrd.

---

## ORAN DO'N EIDEADH GHAELACH.

Le Donnachadh Ban.

Fhuair mi naidheachd as ùr,
  Tha taitinn ri rùn mo crìdh
Gu faigheamaid fasan na dùthch
  A chleachd sinn ann tùs ar tim.
O'n tha sinn le glaineachan làn,
  A' bruidhinn air màran binn,
So i deoch-slàinnte Mhontrois,
  A sheasamh a chòir so dhuinn.

Chunna' mi 'n diugh an Dun-éideann,
Comunn na féile cruinn,
Litir an fhortain thug sgeul,
Air toiseach an éibhnis dhuinn.
Piob gu loinneil an gleus,
Air soilleireachd reidh an tuim;
Thug sinn am follais ar 'n éideadh,
A's cò a their réubail ruinn?

Deich bliadhna fichead a's còrr,
Bha casag de'n chlò m'ar druim,
Fhuair sinn ad agus cleòc,
'S cha bhuineadh an seòrs' ud dhuinn:
Bucail a' dùnadh ar bròg,
'S e 'm barr-iall bu bhòiche leinn;
Rinn an droch fhasan a bh' oirnn',
Na bodaich d'ar 'n òigridh ghrinn.

Mhill e pàirt d'ar cumachd
O'n bhlàr, gu mullach ar cinn;
Bha sinn cho làn de mhulad,
'S gu'n d'fhàs gach duine gu tinn;
'S ann a bha 'n càs cho duilich,
'S a thainig uile ri 'm linn,
'Nuair a rinn pàirti Lunnainn,
Gach àit a's urram thoirt dhinn.

'S fhada bha 'n onair air chall,
Is fasan nan Gàll oirnn dlù,
Còta ruigeadh an t-sail,
Cha tigeadh e daicheil dhuinn:
B' éigin do'n bhrigis bhi ann,
'Nuair a chaidh ar comannd cho ciùin
'S gu'n d'rinneadh gach finne nan tràill,
'S gach fireannach fhàgail rùisgt'.

Tha sinn anis mar as math leinn,
'S gur h-àrd ar caraid 'sa chùirt,
A chuir air na daoin' am fasan,
Rinn pàrlamaid Shasuinn thoirt' diù':
Beannachd gu bràth do'n mharcus,
A thagair an dràst ar cùis;
Fhuair e gach dlighe air ais dhuinn,
Le ceartas an righ 'sa chrùin.

Fhuair e dhuinn comas nan arm,
A dheanamh dhuinn sealg nan stùc,
'S a gleidheadh ar daoine 'sa chàmp,
Le fàgail an naimhdean brùit.
Thogadh e misneach nan Clann,
Gu iomairt nan lann le sunnd,
Pìob, a's bratach ri crann,
'S i caiseamachd àrd mo rùin.

Fhuair sinn cothrom an dràst,
A thoilicheas gràdh gach dùthch',
Comas ar culaidh chur oirnn,
Gun fharaid de phòr nan lùb:
Tha sinn a nis mar is còir,
A's taitnidh an seòl r'ar sùil;
Chuir sinn' a bhrigis air làr,
'S cha tig i gu bràth á cùil.

Chuir sinn a suas an deise,
Bhios uallach, freagarach, dhuinn,
Breacan an fhéile phreasach,
A's peiteag de'n eudach ùr;
Còt' a chadadh nam ball,
Am bitheadh a' chàrnaid dlù,
Osan nach ceangail ar céum,
'S nach ruigeadh mar rèis an glùn.

Togaidh na Gàëil an ceann,
  Cha bhi iad an fanng ni's mò,
Dh'fhalbh na speirichinn teann
  Thug orra bhi mall gun lùgh:
Siubhlaidh iad fireach nam beann,
  A dh'iarraidh dhamh seanng le'n cù;
'S eutrom théid iad a dhamhsa,
  Fregraidh iad srann gach ciùil.

Tha sinn an comain an uasail,
  A choisinn le chruadal cliù,
Chuir e le teòmachd làidir,
  Faoineachd chàich air cùl,
Oighre cinn feadhna nan Gràmach,
  'S ioma fuil àrd na ghnùis:
'S ann tha marcus an aidh
  Am mac thig an àit an diùc.

---

## MARBHRANN DO DHONULL MAC RAOGHNUILL MHOIR, FEAR THIR-NA DRIS;

Le Alasdair Camshron, Lochabar.

Se mheudaich m' airtneal gu geur,
'S campar caisteil mo chleibh,
Chainnt a bh' aca an dé ag òl.
    Se mheudaich, &c.

Mu'n fhiuran sgiobalta gharg,
Bu mhor misneach a's dealbh,
Bu neo ghliogach fo t-arm thu sheoid.
    Mu'n fhiuran, &c.

Mu'n leoghunn chlisgeant gun sgath,
Bha 'n Tirnadris sin na thamh,
'S mor am briste do bhas thigh'n oirnn.
Mu'n leoghunn, &c.

Bu tu 'n curaidh gun sgath,
Dhol an cuntart na 'm blàr,
Bhiodh airm ghuineach ad laimh fhir oig.
Bu tu 'n, &c.

Bhiodh sgiath bhreac na 'm ball dluth,
Air gairdein gaisgieil mo rùin,
'S paidhir dhag ort nach duilt ri h-ord.
Bhiodh, &c.

Bhiodh lann thana gheur ùr,
'S i gun smal oirr' o'n bhùth,
Gearradh chlaigne a's smuis a's feoil.
Bhiodh, &c.

Cha b'e 'n t-iasaid a bh' ann,
Ach siol na 'n Righrean o 'n Spainnt,
Ga 'm bu lionar sgiath 's ceann-bheart oir.
Cha b'e, &c.

'S e mheudaich m' airtneal's mo ghruaim,
Na cinn fheachd ud dh'fhalbh uainn,
Na fir ghasda bu chruaidh 's an toir.
'S e mheudaich, &c.

B'ann diu 'n t-Alasduir treun,
O Cheapaich na 'm peur,
'S bha e barraicht air cheudaibh sloigh.
B'ann diu, &c.

Siol na 'n Colla bha treun,
Sdiuradh loingeas fo bhreid,
'S ard a shloinninn thu 'n ceim na dho.
Siol na 'n, &c.

Lean thu 'n dùthchas bu dual,
Dhol gu dluth anns an ruaig,
O 'n t-sliochd chliuiteach da 'n gluaiste strol.
Lean thu, &c.

'S ann ad theaghlach nach crion,
Chluinnte gleadhraich na 'm pios,
Bhiodh fir mhor ann comh strì ag òl.
'S ann ad, &c.

'G eisdeachd eachdraidh nam bard,
Agus caismeachd luchd dain,
'S e bu chleachda bhi d' laimh an t-or.
'G eisdeachd, &c.

---

## ORAN AIR FEACHD RIGH SHEUMAS

### A GLUASAD GU CUMAIL BLAR RAOIN-RUAIRIDH, 'N AGHADH NA'N SASUNNACH.

L' Iain Lom.

*Air fonn*—"'Illean bithibh guineach."

'S mithich dhuinn marsadh as an tir,
O'n chuir sinn dith air feoil na 'm mart;
Tamull an ordugh, dhuinne 's d' ar mor-shluagh,
Dh'imhich ar 'n oigridh uainn a mach;
A chuilein oig, ma tha thu leonta,
Gu'n seall an Righ mor riut anns gach beart;
Air mhaduinn di-mairt, rinn sinn marsadh,
'S facal gach seardsain a ruith oirnn mu seach.

Aig leith-taobh an t-saile, tharruing na h-armuinn,
Suas na 'm bragadaibh gu gle cheart;
Mu bheul an anamoich, shuidhich sinn campa,
A's dh' imich ar ceannard uainn a mach;
Facal ar Coirneil ri Sir Donull,
Mur sud a's ar 'n ordugh bhi n'ar glaic;
"Na leigibh bonn dail, an seasamh a gheard,
"Agus cumaibhur naimhdean uaibh a mach."

Bu fhliuch a mhaduinn, a thog sinn ar breacain,
'Sa chuaidh sinn air asdar gus an tigh ga 'n robh chairt,[1]
'Nuair rinn sinn eiridh, gu'n d' rinn sinn ar eideadh,
A's chuaidh sinn 'n ar leum fo na cnapanna-saic[2]
'S bu lughaid ar 'n airtneal, nuair thainig am feasgar,
'Nuair loisgeadh an lasag, bu lionor srad;
O Cheann-Lochiall, gu 'n d' rinn sinn triall,
'S 'nuair chrom a ghrian, gu 'n d' rinn sinn stad.

Aig ceann Loch-Lochai shuidhich sinn campa,
Latha roimhe dhi-domhnuich 's da latha na dheigh;
Chruinnich ar cairdean uil' air an laraich,
'S thog iad an lamhan an lathair Mhic De;
Bu bheag ar speis do dh'airgiod no spreidh,
'S gu 'n d' fhag sinn n'ar deigh ar mnathan 's ar clann;
Cheart aindeoin an sport, ged chiuirte againn corp
Cha dean sinn bonn clos, gus an cosgar leinn Gall.

Laibhair an Gramach a b'fhearr nadur,
A chlanna na 'n Gaidheal na faiceam 'ur gruaim,
Togaibh 'ur 'n inntinn, thainig an tim dhuibh,
'S mithich dhuinn marsadh do'n tir so shuas:
Dh'fhalbh sinn a muigh cho ro statail,
Gus 'n do rainig sinn braighe Ghlinn Ruaidh;
Mach ri Gleannturaid, a's monadh sin Dhrumuinn,
Dh'imich gach duine bha guineach sa 'n ruaig.

[1] Billet-house. [2] Knapsacks.

Mach monadh Dhruim-uachdair, dh'imich na h-uaislean,
Bu mhor cruadal 's bu bheag sgios,
'Nuair rainig sinn Atholl, cha d'fhuair sinn ach mnathan,
Chuaidh fir as an rathad, mu'n gabhte dhiu cis;
'N deigh mheadhon latha, sinn a falbh air ar 'n athais,
Aig leith-taobh na h-amhunn, ghabh sinn a sios;
Thainig marcaich a steach, air beula 'a phas,
Dh' inns' gu 'n d' thainig am prasgan a's Coirneal Mac Aoidh.

B'aithghearr a cheilidh, thug muinntir Righ Sheumas,
Leith-taobh an t-sleibhe ghabh iad a suas;
Bu lionor fallas air gach mala,
Aig direadh a bhealaich an taobh mu thuath;
Ceann na cuimhne, roimhe mhuinntir,
Pairt d' ar 'n iondrain e bhi uainn:
B'aigionntach sporsail, aigne Chlann Donuill,
Ged fhuair iad an leonadh, bu deonach leo 'nuair.

Ghluais gach fine, gun tlaths gun tioma,
Gun sgath gun ghiorrag, na 'n ionada' fein,
Chuaidh sinn cho statail, 'm brollach ar namhaid,
'S cha tilgte crann sathte an la sin gun fheum,
Aig deireamh an latha, nuair tharruing sinn claidhe,
Bha toiseach ar sgathaidh, 'n am laidhe do'n ghrein;
Cheart aindeoin an sparraidh, ged bu laidir am barail,
Gu'n do chaill iad am fearunn sa t-anam na dheigh.

Ceannard an aigh, gu'n do thuit thu 'sa bhlar,
'S bu sgathach do lamh, gus an d'thainig a nuair;
'S e do bhas a Dhuindithe, dh'fhag ormsa tromlithe,
Chuir toll ann mo chridh, 'sa dh'fhag snith air mo ghruaidh
Bu bheag air son t-eirig, na thuit do na beisdean,
An cogadh Righ Sheimis, ged dh'eirich leinn buaidh;
Ach sgapadh na 'n cuileag, air muinntir Righ Uilleam;
Tha sinne fo mhulad, ged chuir sinn iad uainn.

Coirneal Ramsaidh, bu mhor anntlachd,
Anns an am ud tighin a steach;
Gu'n robh sinn cho aingidh, anns an am sin,
Greim air Gall cha leigimid as;
Choirneil Balfur, *ye son of a w——e,*
*I'll make you sure, ye'll come to the fight;*
Bhrist iad do chrun, as t-ad air do shuilean,
'S ghearr iad do bhùtainn air cula' do chas.

---

## DUAN OISEIN DO'N GHRÉIN.

O THUSA fein a shiubh'las shuas!
Cruinn mar lan-sciath chruaidh na'n triath,
Cia as a tha do dhearsa gun ghruaim,
Do sholus a tha buan a ghrian?
Thig thu ann ad' àille threin,
A's falaichidh rèultan uainn an triall,
Theid gealach gun tuar o'n spèur,
'G a cleith fein fudh stuaidh 's an iar.
Tha thusa ann ad astar amhàin,
Co tha dàna bhi 'n ad chòir?
Tuitidh darag o'n chruaich àird,
Tuitidh carn fudh aois, a's scòrr.
Traighidh, agus lionaidh an cuan,
Caillear shuas an Ré san spèur,
Thusa d'aon a chaoidh fudh bhuaidh
An aoibhneas buan do sholuis fein.
'Nuair a dhubhas mu'n domhan stoirm,
Le torran borb, a's dealan beithr'
Seallaidh tu a' d' aill o'n toirm,
Fiamh-ghair ort am bruaidlean nan speur.

Dhomh-sa tha do sholus faoin,
'S nach faic mi a chaoidh do ghnuis,
Sgaoileadh cùil, a's orbhuidh' ciabh,
Air aghaidh nan nial san oir,
Na'n uair a chritheas ann san iar,
Aig do dhorsaibh ciar air lear.
Ach d'fhaodadh gu'm bheil thu mar mi fein,
'S an àm gu treun, 's gun fheùm an àm,
Ar bliadhnaibh a' tearnadh o'n spèur,
Ag siubhal le cheile gu'n ceann.
Biodh aoibhneas ort fein a ghrian!
A's tu neartmhor a thriath ad òige.
'S dorcha mi thaitneach an aois,
Mar sholus faoin an Rè gun chàil,
'S i sealltuin o neoil air an raon,
San liath cheo air thaobh nan carn.
An osag o thuath air an rèith,
Fear siubhail fudh bhrèid, 's e mall.

---

## BEATH AIR MUIR AGUS ANN S' NA PREIS.

*Air fonn*—"Gur a mis tha fo mhulad
'S mi air uilinn 'n fhuaran."

A CHEUD mios do'n foghar,
'N seachdamh lath ri aireamh
Ochd-ceud-deug naoi deug 'ar fhichead,
A ghluais mise air sàile
Thog iad bhaddal ri crannaibh
Ga'm cur tamul o' m cairdean
'S nuar a d' amhairc a mi m' 'dheigh
Bi mo roghainn a dh' fhag mi.

Bi mo duthaich a dh' fhag mi
Gar 'n d'fhag mi ann oighreachd
Na leannan falach fo gruaman
Bidh 'n uaigneas 'm faoinich
D' fhag mi cairdean 's luchd-eolas
Fhuair mi moran da 'n caoimhneas
'S mi seoladh air bàr tonne
'S gach aon duine sgoinn diom.

As m'oige caidh m' àraichte
Ann a Ghaidhealtachd na h-Alba
'S mor a gabhain 's aicheadh
Ga'd tha càch toirt di oilbheum
Gheibhinn fiadh ann fireach
'S breac air linne ri marbh
Boc, mhaoisleach 's coileach
Ann 'n doireachan garbh.

Gu 'm b' farsuing na criochan
'S gu 'm b' lionmhor ri aireimh
Rinn mise a cuairtich
'M beanntan uaigneach na gauldheach
'S minig dirich mi bealach
'S a teirinn mi fasach
'S leig mi m' taobh
Air leabaidh fraoch air 'n airidh.

Mi bhi nis air astar,
Fad a fad as m' eòlas,
Gu dheth stàdh domh bhi innse
Toileach-inntinn na h-oige;
Gheibhinn cuach 'sa céitean,
'S éoin air geugan toirt ceòl domh
'S anns a mhaduinn nam eiridh,
Minn leumnaich mu'n crò ann.

Bi'dh ann grugaichean chùl-duinn
'S mar 'n drùchd 'n sùil moghar
Tighinn mo edrath do'n bhuaile
'S gach te dhiu 's buachaill b' aice
'N uair a seinneadh iad duanag
Bo binn le 'm cluas dol na codhail
Boidheach siubhal 'n cùlan
'S a na dualan 'n ordugh.

Bha mi tamul a seoladh
Ann s' na Tropicean blàth
Deas 's tuath ga 'm stiùir
Le cuairte-iùl ga 'm cur sabhailte
M' aodach trom leam ri giùlain
'S grian a druigh orm ga'm sgallt
'S mòr gu 'm b' fhearr bhith s' na glinn
'S an robh mi tamul 'm araichte.

Cha maoidheadh 'n s fhortain
Air gille, bochd as a Ghaidhealtach
Bidh sa pairtidh 'n robh mise
Mur bhiodh a misneachail dàna
Bha Lot[1] an Sodom air talamh
'S fhuair mise fear dhiu 'r sàile
'S fear nach fhaic le sùil a
Cha creideach a cùis bi mur bha i.

Gun do leig sinn an achdair
'S bha mi 'n Africa comhnuidh
'S air siubhal 'n duthaich ann
Chuir i ioghnadh ra mor orm
Gach gruagach 's fleasgach
Cho m' teistail na 'n doigh ann'
Mar thainig iad o màthair
Siubhal fàsach s' mor-thir.

[1] Chief-officer on board, with whom the author seldom agreed.

'S bheag an t-iongnadh mi liath
Cuir a bliadhna so bròn orm
Ann 'n iomall 'n domhan
'M measg coimheach 's do-bheart
Cha 'n eil crabhaidh na chléir ann
'S d' fuadaich eucoir a còir as
Le luchd misge agus reubainn
'S chaill iad sgeul air di-domhnuich.

Ged a tha mi aig càladh
Ann 'n talamh nach eol domh
Ann 'n dòchas ri fanachd
Ann tamul a còmhnuidh
Mo gheibh mi mo dùrachd
'S gach cùis mar b' dheoin leam
'S gur dual domh bidh maireann
Theid mi dachaidh 'n roinn Eorpa.

This song was composed by a young man from the Highlands of Perthshire, after going to Australia, having suffered a good deal of annoyance on board ship from the officers. Anchoring at the Cape of Good Hope for some time, the author took a ride up the country to see the Hottentots, where he found both male and female in a state of nudity. Being afterwards in the Australian bush for a number of years, and the cattle-stations being so wide apart, the people often lost trace of the Sabbath, as alluded to in the song.

## ORAN AIR MOLADH NA GHAELACH.

'*Air fonn*—"La Raoin Ruairi."

Na faladh a gheamhruidh
'S gach teanndachd s cruadal
'S gu faotainn mo slainnte
Bheirinn ionnsuidh gu buannachd
Agus caithein 'n samhruidh
Ann s' na gleannain tha suas uam
Far a faic mi siol Diarmid
Sluagh fialaidh neo-gruamach.

Gur i siorrachd mo graidh sa
Earraghàëil na fuar-bheann
Far an tuig iad a ghaelach
S' iad a labhra 's le fuaim i
Tha Mor-bheann 's Muile
Ga cumail gu'n truaill
'S cha leig iad le Beurla
A cìs fein toirt uaip.

Tha deagh Ghaelach sa 'n Aipean
'S tha i math a Ghlinn-Urchaidh
Cha meas i'n Lochabar
Geur sgaiteach s' i cliumhor
Tha i math 'm Braigh-Raineach
Gleadh i spionnadh sa suiatheantas
Ach 'm Boidhe 's 'n Arran
Chaill i cath an s' gach cruaidh cùis.

Ach tilleadh mi fathast
A tathaich na 'n garbh-chrioch
'S theid mi suinart 's do Moidart
'S da gach duthach is airde
Theid mi Mor-thir Mhic-dhughall
'S bidh mo suil air gach aite
'S do dh' Arisaig du'-ghorm
Far a muirneach leo Ghaelach.

Theid mi Crodairt dha Sleat
Nan thonn beucaich ri ard-gaoth
Dha gach eilean tha fiadhaich
Mu'n iadh 'n saile
Theid mi n' eilean tha sgiathach
C'uime 'n dean ann s' fagail
Far 'm feich mi na uaislean
Air nach suarach a Ghaelach.

Nuair bh ghaelach na h-eigin
Bha i treine 'm Bhraid-albann
Ga scriobh 's ga leughadh
'S cha breug a ri dearbhadh
Gur i Gaelach glan ciatach
Bha aig fir na Feinne 'n Albainn
Co tairg i oilbheum
'S i cruaidh geur gu'n bhi ciurbhach.

Si bh' aig Treunmor 's aig Ossian
Si bh' aig Osgarr 's aig Diarmad
Aig Conan 's aig Dubhmor
Aig Goll 's aig Deo-greine
Si bh' aig Fionn 's aig Cocullan
'S bha i h-uile aig na Feinnein
Si bh' aig Coinneach Mhac-ailpean
Cur as dha luchd miorun.

Th' ard uaislean Dun-eidinn
L' aoibhneas ga h-araich
Mar ailleagan ciatach
Ga breug 's ga talaidh
Ann s' 'n lagh ta i leirsinneach
'S gur geur i gu crabhaidh
'S cha 'n eil canain fo'n grian
Nach fheudar geill do 'n Gaelach.

Guidheam buaidh le luchd furan
Tha ga cumail gu 'n meath
'S do 'n comunn tha 'n Lunnuinn
Tha murraich gu gleidh
Cha bidh a Ghaelach 'n cunnart
'S na suinn iad uile ga feith
On as cainnt i tha ullamh
Cruaidh furanach s' miorail.

---

## ORAN LE DONNACHD GRIOGOIRACH,

### ANN AM BRAIGH-FASAIDH, NO MUR CHO' AINM DONNACHD BROCAIR.

O GUR mise tha fo airsneil
'S mi faire na brochdluinn 's na'm
'S nach faic mi tigh'n an gaisgeach
Le lomhainn choin gasda 'r sreang
'S l' abhacugh sgairteil,
A deana 'n asaidh sa carn
'S le miol-choinu seang a
Bualadh speach air mach eild na'm beann.

O gur iomad oiche anmoch
Thug mise air scarnach sin tir
'S bidh mi nochd mar àbhaist
Gun aon dhuine ni maran rium fein
Ach nam biodh fios aig mo nabuidh,
Gu'm bheil mise an so 'n drasda ri strigh
Cha bidh a fàillinnich,
Bidh agam maireach do scriob.

C'uime 'n cur 'n sa coiridh
Air an oigfhear 's nach toill a i
On s' mi fein briste a coinneamh
Cha 'n eil stadh do bhith gearan na caoidh
Ged dh'fulang mi cruadal
Agus ro moran fuachd ga ceann
Gu'n leabaidh gun cluasag
Ach na clachan fo 'm cruachann s' mi sgith.

Ach na 'n thig a thu Uilleam
'S thu chuiridh a mulad so dhiom
Sar giomanach gunn' u
Leat deante 'n h-fuil anns' an frith
Bu tu leannan 'n gruagach
Cho banail 's cho suairc 's tha s' tir
'S lamh a leigeadh n-fhir ruadh u
Chuiridh na h-uan oirnn gu dith.

C' uime 'm bhith orm smuairean
'S mi aig amharc suas ris gach aird
Ann 'n lagan beag uaigneach
Feach 'm faic mi 'm fher ruadh air gach allt
'S mi fhada o' aitreabh
Gun aon neach ni rium fochal do cainnt
Ann 'n culaobh na beinne
'N taobh mo-deas do Loch-Eireachd so thall.

Ach na fao'inn ceart laimh riut
Dh' feuchen ro beagan cairdeas do t-seorsa
'Nuair a glachainn an spainnteach
Bhith 'm freagarach lamchair fo n' ord
Bheirinn toll air do leine
Nach leigheas leigh a tha beo
O'n si 'n droch-bheairt ga'n geill 'u
'S nach faigher 'u dh' eisdeachd a mhod.

S' iomad fear tha 'm barail
Gu'm beil m' aran sa socrach gu leoir
Their gach aon a tha 's tire rium
Gur buaine fear fodh 'n druim direach gach lo
Ach na fai'nn seach bliadhna iad
A h-siubhal na'n crioch air mo lorg
Seadh mo barail le firinn
Ga'm beil pairt dhiu a liath s' iad òg.

Cha 'n iongnadh dhomhsa bhi truagh dhè
'S liuthad oiche fliuch fuar thug mi
'S mi 'm h-sineadh 'm bhun bruach
Sior chuir sneachd a tuath orm ga'm claoidh
Gur h-e meudaich droch smuadh orm
Sa tanaich a gruag bharr mo cheann
'S mor m' eagall s' nuair so
Gu 'n greas a gu h-uaigh mi roimh tim.

Cha bi aobhar 'n eagall
Nam biodh ann sa deas air a cheann
Ach curam n' aisridh
'S am breith ga'm freasdal gach linn
Ga'm buin firinn a's ceartas
'S ni gu cinnteach 'm peacair a diteadh
Mor dean sinn aithreachas trath dhe
Fad sa mhaireas air slainnte 's air tim.

Ach chual mise a ga innis
Agus chunnaic mi sgriobhte a gun breug
Nach dean aithreachas crioch
Ach cunnart air ditheadh gu pian
Ach leugh mise 'm pioball
O'n se h-seolas mi direach 'm ceum
Gu gairdeachas siorruidh
Nach teirig 'n rioghachd mhic Dhè.

Thug mi tamul as m' oige
'S bha mi amaideil gorach gu leoir
'S fheudar aidich ga naire a
Bhith bristeadh na f-aitheantean gach lo
Ann an smuaintean s' 'm briatharudh
Mar sud 's an gniomh-ru gu leoir
Ach s' mich fas diadhaidh
O'n tha 'n aimsir a triall mor an cheò.

# AN
# TREAS DUAN
# DE SGEULACHD NA TROIDHE:

AIR A THIONNDADH
O GHREUGAIS HOMEIR,
GU GÀILIG ABRAICH.

L' EOBHON MACLACHAINN.

*Còmhrag Phàris a's Mhenelàüis mu Helen.*

'NUAIR thàirneadh iad air an raon
Fo iùil nan laoch bu choltach dealbh,
Feachd na Tròidhe ghluais 'nan dàil,
Le comh-ghàir, 's le gleadhraich arm.
Amhuil sgaoth shiùbhlach nan còrr,
Ard 's na neoil a' bodhar fhuaim,
Thair ghailbhinn na fairg' a' triall
Romh spionadh nan doinionn fuar,
Gu duthaich nan eilein cian,
Ghogadh ris an iarmad mheanbh,
Mu'm brùchd iad gu dlùth o'n spéur
Còmhrag béumnadh nan éug searbh.
Ghluais na Greugaich fo bhalbh-thosd,
An trom-fheachd bu shocrach céum;
Gach amam air ghoil gu h-àr,
'S gu còmhnadh 'an spàirn nan créuchd.
  Mar dhòirteas gaoth-deas o sgéith
Falluing néul mu chruach nan sliabh,
'S bochd le fear faire nan tréud,
'S annsa do'n mhèirleach gu gniomh,

No 'n duibh thrath dorcha gun réull;
Luchd astair fo bheud 's a cheò;
'S gann a chitear tom no glac
Thad 's a shiubhladh clach a dòrn:
Sin mar dh' éireadh cuartag dhall
'Ga mosgladh le tatraich bhonn,
Fo thriàll nan curaidh gun mheang
Thair' chomhnard an raoin 'nan deann.
Air tigh'n fogasg uchd ri uchd,
Sheasamh air dha thaobh gach feachd:
'S chunn'cadar air thus a shlòigh
Páris òg bu rìoghail dreach.
Ri thaobh bha claidheamh nam buadh;
Fiubhai 's balg air 'uallach siar,
Faobh math'ain mu' ghuaillibh àigh,
'S e gluasad romh 'n bhlar mar dhia.
Fad-shleagh ga crathadh 's gach làimh
'S an dà bhàrr de'n stàillin chruaidh:
Gu còmhrag fuileach nam béum
Dhùlanaich e Ghréig 's a sluagh.
Menelàüs nan lann géur
Ghabh beachd air an tréum 's an uair
Teachd le fad-chéumaibh romh 'n lòn,
Gu mòrrach air tùs a shluaigh.
Mar mhion-acras leòmhainn ghairg
Thachras ri mòr-chairbh 's a ghleann,
Utlaiche cabrach nan cròchd,
No fiadh-ghobhar òg nam beann,
Spòltaidh e 'n fhaodail le ghiall,
'S sluigidh sios 'na ceill'chdibh dlùth;
'N òigridh 's a chonchairt gun fhéum
Ga thathunn o bhéul gu' chùl;
Sud mar chìt' an Gréugach ùr'
Air iom'chrith gu dioghailt throm;

'S a' charbad, fo armaibh àigh
Ghrad-thoirleum gu làr an sonn.
  Chunnaig Paris bu ghlan lith
Air thùs chàich an Righ 'na chruaidh;
Phlosg anam 'an grunnd a chléibh
'S theich romh 'n éug air chùl a shluaigh.
Mar chi buachaille nan gleann
'S e 'n doimhneachd choilltich nam beann
Nathair bhreachd shligneach an tuim
A saighdeadh air lom le srann;
Breabaidh e seachad 'na leùm
Romh 'n gharg-bhéisd is millteach ruinn,
Fallas fuar air a ghruaidh bhàin,
Dlùth-chrith air gach cnàimh le h-oillt:
B' amhuil grad theicheadh an òig
Romh 'n Righ mhòr bu stàtoil loinn,
Air cùl reang a dhìslean gràidh,
'S gun seachnadh e 'm bàs a thoill.
  Fhuair Hector an t-uasal deas
'G éuladh as o' ghreis nam béum,
Las corruich a chuim gu dian,
'S thaosg i 'mach 'am briathraibh geur':—
  Fhir bhòidhich bhuig nan diom-buaidh,
Adh'fuadach bhàn le saobh-ghlòir!
Righ! nach d'éug mu'm facas grian,
Ach gu h-àrraid romh d' ghniomh bròin!
'S mòr gum b'fhearr no 'm bosd gun fhéum,
'S teicheadh an déis fògairt fhaoin;
Thu nis a t'-ion-bhùirst aig càch,
'S a d' bhall-tàmailt do d' luchd gaoil.
'N uair chunn'cas Paris nan arm,
Chlisg a Ghrèig romh dhealbh an t-shéoid,
Ach fhuair iad thu mach romh 'n ám,
Cridhe fann, is còm gun treòir.

Am b' amhuil 'o laithibh cian
'N uair dh'imich thu siar le t-shluagh,
T-àrd-loingeas fo 'n còmhlan borb
Th'air ghaill-bhinnean doirbh a chuain?
(Bu shealladh ioghnaidh don Ghréig
Na 'n sréud air an oitir dhuinn,
Faicinn fuìbhaidh nan seòl crom
'S an tonn a crònan mu druim.)
Am b' amhuil t-aigneadh gun chlith,
'Triall gu Sparta, tir nan tréun,
'N uair mheall thu le d'bhriodal cùil
An òg-bhean a b'ùire gnè?
Aighear is uaill sud do d' nàmh,
Dosgainn is gniomh-nàr dhuit féin,
Cùis chràdh-lot do t-athair bròin,
Sgrios a's deoir do d'shlogh gu lèir.
Dhiùlt thu còmhrag an fhir thréin,
Menelaüs nam béum bàis!
Mu'r diùltadh, dh' aithn' gheadh do chom,
Nach faoin céud chòmbach do mhnà.
Tairbhe cha dean t-òr-chul réith,
Tabhartas Venuis nan gaol,
Do chruit airgid, do sgèimh grinn,
'N uair shìnear thu 'n sal an raoin.
'Anmain chrìn nan gniomh neo-ghlic!
Mur biodh Tròidh gun sgrid, gun toirt,
'S cian o'n chaidh air muin do chuirp
Earradh chlach a dhiol do lochd.
Fhreagair Paris a chruth chaoin:—
('S rughadh nàire sgaoil mu ghruaidh:)
'S ceart, a bhràthair, ràdh do bhcòil,
Thoill mi do dhiomb, 's còir a luadh
Tha cridhe d'chom-sa mar chruaidh
Nach taisich romh fhuathas bhlàr,

Ruinngheur gu beumannan goirt
Nach sgithich 'an trod a chràidh.
Mar thuaidh 'an glaic saoir 'sa choill ;
A sòlar fiubhaidh da 'luing,
Cur neart le straillinnean trom
'S e bruan spealtadh chraobh a ghlinn :—
'S amhluidh leam t-anam gun fhiamh,
'S aidichim gur fior do ghlòir,
Ach na meas, a laoich, mar thàir,
Tiodhlac Venuis nan gràdh òir.
Cha chòir saltairt le diom-brigh
Air gibhtean prìseil nan dia;
O'n làimh tha'n teachd anuas;
'S beairteas iàd nach cnuasaich miann.
'N àill leat mi chòmhrag gun dàil?
Thoir caismeachd gun tàmh na sloigh;
Mis a's Menelaüs trèun
Cogaidh mun chaoin léig 's mu h-òr.
Bi'dh cath dian air an lom réith;
'S an laoch leis an éirich buaidh,
Helen 's a a-earras gu léir
Theid dachaidh leis fein mar dhuais.
Naisgeadh càch le càirdeas sith:
Eugadh a chaoidh strigh a's fearg;
Comhnuicheadh tuath Thròidh 'nan tir
Air sgàth fuinn nam mìle sealbh.
Greugaich lionmhor nan long luath
Grad ais'geadh uainn thair sàil
Gu h-Argos, tuineadh nan tréun,
Fonn nan steud 's nan ribhinn àigh.
B'éibhinn le Hector a ghlòir;
Chéum e gu mòrrach romh 'n fhonn,
'S le fhad-shleagh tarsuing 'na ghlaic
Ghrab e maomadh feachd nan sonn.

Sho-çraich iad uil' air an lòn,
A grad-thoirt do'n òrdugh géill;
Bheachdaich a Ghréig am fear mòr
'S bhrùchd 'na chòmhdhail a dh' aon-bheum,
A' caitheamh mu chòm an t-sheòid
Fras nan dòirneag 's nan calg géur,
Gus an d'éubh an ceannard àigh
Agamemnon gràdh nan tréun:—
Fosadh oirbh a Chlann na Gréig!
Na tilgibh, fhearuibh nan conn!
Hector tha teachd oirn le sgéul;
Eisdear ciod is miann do'n t-shonn.
An grad ordugh ghabh am feachd
'An urram do smachd an Righ;
Sheas iad gu leir na'm balbh thosd,
'S shiolaidh conbhadh lot gu sith.
Thuirt Hector, eadar na sloigh:—
Mean-eisdeadh rium Tròidh 's a Ghréig;
Labhram briathran Pharis òig
Ceann-aobhar ar bròin gu léir.
Taisgear gach claidheamh 'na thruaill,
'S leagar gach arm cruaidh air làr;
Menelaüs mar-ris féin
Ni déuchainn air réith a bhlàir:
An làn-fhianuis an da shlòigh
Imridh iad an còmhrag dian
Air sgath Helen tùs ar cràidh
Gèug na mais' is àr-bhuidh ciabh:
A bhean 's a h-earras mar aon
Biodh do'n laoch a choisneas buaidh;
Naisgeadh càch le càirdeas sìth,
'S éugadh a chaoidh strith a's fuath.
'Nuair chuàla na suinn an ràdh,
Fad a bhlàir gach béul bha balbh;

Dh' éubh fa dheòidh gu h-Osgarr'[1] àrd
Menelaüs làmh nan arm:—
Eisdibh 'riums' a fhuair an tàir;
Agramsa labhairt mar chòir;
Ormsa dh' imreadh an gniomh nàr
A ghin béud nan cràdh 's nan gò.
'S dùil leam nach cian uainn an t-àm
Thairngeas ar 'n àmhghar gu ceann;
Ormsa ghniomhaich Paris, béud;
Leinne dearbhar stréup nan lann:
An neach sin da 'n dual am Bàs,
Tuiteadh marbh air an tràigh fhuair:
Naisgeadh càch le càirdeas sith;
'S eugadh a chaoidh strith is fuath.
Faighear gu h-iobairt tri Uain;
Tairgear fear geal duits' a Ghrian!
Uainein dubh don Fhonn bhith-bhuan,
'S uan do dh' Uachdaran nan dia.
Thigeadh Priam nan ciabh glàs,
'S naisgeadh e ceangal nam mionn;
Tha mhic foilleil, eang'bhai cas,
Fal'chaidh, connspach, leat is leam.
Mar' sin, cha d'thig iad 'nar dàil
Mùn tàirear air mionn an Dé.
'S iomla 'n òige, 's b' iomla riamh,
Luasganach diomhain gun chéill:
Tha 'n Aois faicleach glic gu h-iùill,
Air gach taobh tha sùl-bheachd gèur,
'S leir na dh'fhalbh, 's na thig gu crich,
'S freagradh i gach ni 'ga réir.
Chual an slogh le sòlas cridh;
Dhealraich dùil ri sìth 's gach com;

[1] A Fingalian hero.

Theann iad reang nan steud air chùl,
'S thoir leum fo'n airm ùr air fonn.
Dh' fhuasgladar gach mailleach throm,
'Sgaoileadar air lom na h-airm.
An da fheachd bha 'n òrdugh blàir
'S sleaghan sàithte 'sa chaol-leirg.
  Chuir Hector da mhaor gu luath
Dh'fhaotuinn uan as a stuaigh mhòir,
'S a dh' iomchar fios don t-sheann righ
Chum 's gun naisgte 'n t-shith air dòigh.
As gu h-àrd chalbhlach nan long
Ghluais Talthybius bu mhor suim,
Thoirt uain leis gu Triath nan spéur
Nach feallar le breig a chaoidh.
  'N sin thùrluing o neamh 'na still
Gu Helen bu riomhach ciabh
A bhan'-dia 'ni 'm bogha frois
Air fillinnean glas nan nial.
Mar Laodice nan gaol
Bha gluasad 's a h-aogasg min,
Oigni bu mheasala loinn
Gu 'm b' i sud do chloinn an righ.
Fhuair i Léug na féile steach
Aig a beairt 'an talla na mùirn,
Air uachdar an earraidh shròil
A fighe nan òr-dhealbh dlùth:
Mar-ri h-eachdrai dhòinich féin
Dheilbh i blàir na Gréig air raon,
Na dh'fhuiling Tròidh air a sgàth,
'S uile bhuaidhean cràidh a gaoil.
Ban-dia luàth nam bogha breac
Ghairm air Helen nan rosg mall:—
Thigs', a Ghràidh! 's gum faic do shùil
Gach ioghnadh 's am fhaich ud thall,

Fròidhich mheamnach nam bras stéud,
Is Gréugaich nam màilleach trom,
Gab' ainnteith gu h-earghlais àir,
Nis tha tàmh air feirg nan sonn.
Chaidh sith-chlos air blàr nan déur,
Fiath air fad 's air léud an raoin;
Ceann gach fir air earr a sgéith
'S àrd-shleagh sàitht' am feur ri thaobh.
Paris òg is òrbhuidh dual
'S Menelàüs nan-cruaidh-lann,
Le 'm fad-ghaithean calgach géur
Bheir garbh dheuchainn euchdach theann:
Do'n neach leis an éirich buaidh
Ni do ghràdhsa 'n luach a dhiol.—
Labhair Ban'-dia nan dealbh grinn,
'S dhùisg 'na h-inntinn mile miann.
Rùn a muinntreach 's a céud-ghràidh,
'S na deise 'dh' àraich i 'n tòs,
Las mar theine 'n grunnd a cléibh
'S bhrùchd le meall-shùil déur a bhròin.
'N uair thilg i mu gnùis gun mheang
Brat-còmhdaich mar shneachd nan gleann
Bu ghrad a h-imeachd air lom
O'n òr-bheairt, 's i osnach, fann.
Dh'fhalbh i gu dubhach 'na tosd,
Gu fosgladh dhorsan nan Sgiath,
'Na cois bha da òg-mhnaoidh mhin,
A fhreasdal 's gach ni da riar.
Shuidh aig àrd-chòmhlaidh nrn cliar
Comunn liath nan seanfhear cruinn;
B' iad sud luchd comhairle 'n Righ
A dh'fhuasgladh le brigh gach snuim.
Icetaon 's Priam fein,
Ucalegon, 's Thymotes mòr,

Panthus, Lampus, Clytius géur,
'S deagh Antenor nan sgéum còrr:
Shuidh iad ri taice mu'n cuairt,
Aig balla nan stuagh 'sa ghréin,
Seann-laoich nach d' imich gu blàr
Amhosgladh nan àmhghar géur:
Ach bha 'n luaidh air gliocas cinn
Nan aimsir 's nan linn a thréig,
Mar thorman nam fionan-feòir
'S iad ri ceòl tra-nòin air ghéig.
Chunn'cas Helen nan òr-chleachd
'Tighn faisg dhoibh air balla 'n tùir,
Dh'aidich iad am briathrnibh luath
Feartan buairidh na Léig ùir—
'Náoidh bliadhna 'g iorghaill nan lann,
'S mairg a mheas mar ioghnadh dhuinn
Mu ghaol na finne gun mheang
Ab' fhearr càil gam facas leinn.
Liudhad buaidh 'na caoin-chruth seamh!
Cia mòrrach a méinn, 's a fálbh!
Agh nan annsachd thair gach té.
Mar bhan'-dia o'n spéur a dealbh.
Ach ga h-àillidh Seirc nam Buadh,
Suìbhlaidh i thair chuan gun dàil,
Mu'n dearbh i dhuinne 's d'ar sliochd
Eiginn chruaidh a's sgrios a's cràdh.
Dh' éubh Priam i nunn ri thaobh:—
Thigs' a Réull nan ùr-bhean caoin!
Faic thall ud a measg nan slògh
Càirdean t-òige 's do chéud ghaoil.
'S dearbh nach tus 'ar n-aobhar bròin;
'S ann a dhòirt oirn corruich Dhé,
Toil nan Cumhachd buan air neamh
Stiùir gu'r dùthaich blar nan déur.

Ach seall-sa, 's ainmich, Co è
Sud, a dearsadh thair an t-sluagh,
Am mòr-Ghréugach laoch'or àrd,
Imeachd statoil àilli' shnuagh.
Chi mi roinn ga 'n gairbhe com
Air an fhonn am measg nan cliar,
Ach aon neach cha taobh ris féin
'An urram, no 'n céum, no 'n sgiamh.
Colg an làn-ghaisgich 'na shùil,
Mòrralachd 'na ghnùis gun spid,
Cha'n fhaca mi shamla riamh;
Ma sa fior leam sud an Righ.
Athair chaoimh-chridhich mo ghaoil!
(Thuirt Helen nam maoth-rosg tlàth)
Romhad 's mòr m'eagall is m' fhiamh,
Teachd na t-fhianuis 's leam gur nàr.
Och nan och! gur truagh nach d'éug,
Seal mu'n thréig mi 'm fear a b' fhiùgh!
Bràithrean cáirdean, dh' fhag, mi m' dheigh,
'S chaidh m' aon leanban fein fo'r cùl.
Lean mi le h-aigneadh neo-ghlic
Ceum do mhic, s' air an toisg chruaidh;
Deòir a's bron 'na lorg ga m' chnàmh,
Gus an tàr dhomh bàs a's uaigh!
Faic Mac Atreuis, Righ nan Righ,
Borb 's na strithibh géur gu h-iùil;
Roimh laithean mianais mo nàr,
B'e sud brathair mo cheud Rùin!
Ghlac eibhneas an Sean-fhear liath,
'S mhol e'n Triath 'am briathraibh binn:—
'S son' thus', a Mhic Atreuis àigh,
Leat theid Buaidh 's gach àit' am bi.
'S farsuing do rioghachd 's gur fial,
Slòigh tha cian gun eirich leat;

Ge lionmhor na dh'èug 'sa bhlàr,
Dream gun àireamh 's beò fo d'reachd.
Ràineas, 's an aimsir a thriall,
Phrygia, tir nam fionain trom,
Miltean laoch air steudaibh seang
Chite 'nan làn-ghléus air fonn.
Otreus bu cheann-iùil nan tréun,
'S migdon àigh nan éuchd màr Dhia:
Ghluais mise 'nan taic le m' lòd,
Gu Sangar nam mòrshruth dian.
Chog sinn ris a Bhannal gharg,
'S bha 'n tonn airgid dearg le h-àr:
Ge b' ainmeil iad sud gu léir
B' fhaoin iad seach na Gréugaich àigh.
An t-ath shealladh thug e 'nunn:—
Co sud 's airm air làr an fhuinn?
'S leatha 'ghuaillean 's a chliabh cruinn,
Ge mò 'n Righ mar àird 'a chinn;
Ri ceannsgal o shlògh gu slògh
Mar Reithe[1] garbh-rùsgach, mòr,
'S stàtail sios a's suas a chèum
A didein nan tréud air lòn.
Fhreagair Helen nan sùl tlàth,
(Siolach àluinn Righ nan spéur)
Sud Ulisses is mòr sium,
Mac Laertes nan luim géur.
Ithaca chreagach nan sgùrr
Oighreachd dhùchais an fhir thréin;
Air dhulchunn, air dhoimhneachd tùir
Lion a chliu gach fonn fo'n ghréin.
Thuirt Anténor bu mhòr brigh:—
Og-bhean àillidh! 's fior do ghlòir:

[1] Tiugh-rusgach.

B' eòl domhsa, 's an àm a thréig,
Ithacus (Ulisses) 'an céill mar Iòbh.
Air sgàth do theachdaireachd féin,
Thàinig an da thréun gum theach,
Menelàüs, lamh nan gléus,
'S deagh-Ulisses bu ghéur beachd.
Rinn mi ti-bheatha nan laoch,
'S ghabh sinn, a chuilm shaor gun cheal:
'N sin bheachdaich mise gu dùr,
Ciod inntinn a's tùr nam fear.
'N uair chomh-ghairmte Tròidh gu cùis,
'S a sheasadh 'sa chuirt na sèoid,
Bha àirde nan guaillean àigh
Air taobh Mhenelàüis mhoir.
'N uair shuidheadh a sios na suinn
'N sreith chruinn nan ceannard tric,
Bha tuilleadh mòrrachd 'an gnùis
Ithacuis a stiùraidh ghlic.
'N uair thionnsgaint' am fianuis chàich,
Air deilbh ràidean nan luim còrr,
Bhiodh cainnt Mhenelàüis cruaidh,
Gearr, tarbhach, gun chuairt gu'n sgòd:
Bha smachd na h-òig' air an laoch;
'Na sgéul cha robh gaoth no bòsd,
Ach purp grunndoil soilleir saor,
'O bhéul bu neo-shlaopach glòir.
'N uair dh' éir'gheadh Ulisses caoin
Gliocair ab' fhad-sgaoilteach cliù,
Sheasadh e mannta neo-dhàn,
'S cha togadh o'n làr a shùil,
Chite 'na làimh colbh nam buadh
Gun ghluasad a nunn no nall:
Shaoilte gum b' oinid gun chonn,
No neach fo throm-fheirg a bh'ann.

Ach 'n uair leigeadh an sonn àigh
A ghuth osgarr' àrd o chliabh,
Fhroiseadh luath-fhoclan cho pailt
Ri cléideagan sneachd nan sian;
Uror, tlàth, 's a chridhe 'steach
Thèurnadh an reachd feart 'or dlùth;
B' fhior ioghnadh do'n chluais da réir
Mar bhréugnaichte béum nan sùl.
Dh' fhiosraich Priam an treas uair:—
Cò 'm fear ud is uaimhreach com,
A ghuaillean mòr garbh 's a cheann
Air àirde o's ceann nan sonn?
  Fhreagair Helen a bhrait-shròil,
(Réull gach òigh a chinn fo'n ghréin!)
Sud didein nan Gréugach àigh
Ajax gaisgeil nan sar éuchd.
Faic Idomen thall ud siar,
Lamh 'nam blàr mar dhia nan arm
Sud timchioll an t-saoi 'nan sréud
Tiugh theanal nan Créiteach garg.
'S tric thug Menelàüs cuilm
'N ar teach-ne do'n laoch le foirm,
'S e 'g astar o'n dilein chrom,
Thair uchd uaine nan tonn doirbh.
  Mar sin sios, air sgèimh nan gnùis
Dh'àirmhinn iad o' thùs gu déis:
Ach tha da bhuachaille chùil
Nach faic mi 'n reang dluth nan tréun.
Castor, marcach nan steud luath,
Pollux, milidh bu chruaidh dòrn,
Clann m'athar, 's mo mhàthar gaoil,
An da laoch mu nach faoin glòir.
'N saoil mi 'n d'fhàg mo bhràithrean grinn
Lacedaemon, tir mo rùin,

Chum aiseag gu Tròidh air luing
A measg chàich thair dhruim nan sùgh!
Dh' fhaoidte gun tug cùis is fearr
Gniomh do laimh nan armunn ur;
Dh' fhaoidte gun mheas mar spid
Dion peathar a mhill a cliù.
Labhair i gun fhios nam fàth,
'S iadsan 'nan tir ghràidh fo'n fhòd,
'N an suain fo fhuar-ghlaic a bhàis
Gun chuimhn 'air a bhlar ni 's mò.
'N sin thriall an luchd gairm romh'n stuaigh
Giulan àsuinn nan cruaidh mhionn,
Da uainein a's searrag dhonn,
Lom-lann fiona brigh an Fhuinn.
Aig fear dhiu bha geal-mhias mhòr,
'S na cùirn òir bu dealrach sgiamh;
Ghluais e faisg; b' Idæus ainm,
'S so mar ghairm e'n ceannard liath:—
A shliochd Laomedoin thréin!
A righ aosmhoir fhéil na Tròidh!
Eirich agus lean mo chéum,
'An éisdeachd do ghairm nan slògh!
Tha Gréugaich nam mailleach ùr,
'S Tròidhich nan steud lùth'or, lom,
A feitheamh ri d' theachd da'n còir
'S gun naisgeadh tu 'm bòidean trom.
Paris òg, 's an Spartach garbh,
Le fad shleaghaibh nan calg caol,
Ni cath air an àilein réith,
'S gheibh am Buadhach léug nan gaol,
Mar sud, 's a h-earras gu léir:
Eugadh 'na dhéigh fuath a's fearg:
Comhnuicheadh tuath Thròidh 'nan tir
Air sgath fuinn nam mile sealbh:

Greugaich lionmhor nan long luath
Grad aisigeadh uainn thair sàil
Gu h-Argos, tuineadh nan tréun,
Fonn nan steud, 's nan Ribhinn àigh.
Chual an Righ le aigneadh ghoirt:
Dh' iarr e gun gleust' a chuid each;
Ghabhadh mu'n òrdugh le toirt,
'S bha 'n da steud gu grad fo'm beairt.
Dhirich Ceannard bu mhòr aois,
Tharruing e 'n t-srian gu'n taobh cùil:
Mar-ris shuidh Antenor garbh
Shuas air charbad nan dealbh ùr.
Romh dhorus Baile nan tùr
'Stiuir iad na h-eich chruitheach bhàn,
'S air teachd gu cruinneadh nan tréun
'Nios o'n charbad léum gu làr.
Thriall iad gu meadhoin an raoin,
Tròidh, 's a Ghréig 'nan srèud gach taobh:
'Na 'n còmhail sud, ghluais 'na dheann
Agamemnon Ceann nan laoch.
Mac Laerteis, bu mhòr céill,
Ghreas mar-ris an tréun a nunn;
'S chruinnich na maoir-ghairm gu beachd,
'S gun suidhichte reachd nam mionn.
Mheasgnaich iad am fion 'sa mhèis,
'S thaom uisg air da laimh nan Righ:
Tharruing deagh Mhac Atreus sgian
Chleachd bhi siar air a thruaill ghrinn.
Ghearr iad bad-mullaich nan uan
'S roinn na maoir mu chuairt nan cliar:
'N sin thog Righ na Gréig a làmh
'S ghairm gu h-ard le cràbhadh dian:—
Eisd, a Righ is dealrach glòir!
Athair Neamhaidh, mhòir, Bhith-bhuain,

Dha 'n ionad aoraidh do ghnàth
Teampull Ida nan àrd chruach!
A ghrian a shiubhlas an spéur
Farsaing réith o' cheann gu ceann!
Aimhnichean tha triall a ghlinn!
'S a Thalaimh o'n gin gach Clann!
A Chumhachdan dubh a Ghruinnd,
A fhuair smachd o's cionn na dh' éug,
A phianas luchd brisdeadh mhionn,
'S gach, Righ a chuir suim 'sa bhréig!
Togaibhs' an diugh fianuis fhior,
'S biodh bhur neart mar dhion do'n Chòir!
Ma thuiteas an Gréugach àigh
'S a chòmhrag le Paris òg,
Helen 's a h-earras gu léir,
Glacadh e da 'réir mar dhuais;
'S theid sinne gu 'r dùthaich ghaoil
Le 'r loingeas thair raon a chuain.
Mu thuiteas Paris le laimh
Mhenelàüis a chùil réith,
Liùbhraidh na Tròidhich gun dàil
Helen ghràidh 's a maoin 'na déigh;
Iocaidh iad ùmhladh do'n Ghréig
Eirig nam mi-bhéus a rinn,
A stiuras cinnich gu reachd,
'Sa chuimhnichear fad gach linn.
Mu'r diol Priam 's a chuid mac
An t-shuim cheart, 's gur leinne buaidh;
Cogaidh mi'n so, cian mo réith
Gu dith feuma 'n darna sluaigh.
An sin, leis an ealtuinn chòrr
Ghearr e sgòrnain nan tri uan,
'S chuir sios iad air lom a bhlàir
Ag anmadaich 'sa spàirn chruaidh.

Ghrad-imich romh 'n lot an deò,
S an fhuil bharcach dhoirt mun fheur:
'N sin, thaom iad fion as gach còrn,
'S rinn ùrnuigh ri sloigh nan spéur.—
Ard-Righ nan Cumhachd ud shuas!
'Sa Fhlaithean tha buan an glòir!
Co dhiu cinneach le droch rùn
A bhrisdeas a mhionn da'n deòin
Gun ruith glas-eanchaill an cinn
Mar am fion s' air làr an fhuinn!
Eiginn nàr da 'm bannal grinn!
Bruan-spealtadh an àir da'n cloinn.
B' amhluidh sud achain nan slògh,
Ri h-Iompaire mòr nan nial,
Ach dhiùlt e 'n t-iarratas faoin,
'S sgap air aodann ghaoth nan sian.
Labhair 'an sin Priam fòill,
'S è n trom-bhròn le h-imcheist chruaidh:
Eisdeadh na Tròidhich gu leir
Is Gréugaich nam màilleach nuadh.
Cogadh an da thriadh mu bhuaidh;
Ach deantar truas riums am aois:
Cha'n fhaic an t-shùil so gu bràth
Gàbhadh bàsmhor mo mhic ghaoil!
Fuilgear' dhomh pilleadh gum' stuaigh;
'S co dhiu sud da'n dual an t-Eug,
Dhuitse 's aithn' a Righ tha shuas,
'S do chùirt naomh bhith-bhuain nan speur!
Thuirt an triath ab'aoigheil gnùis,
'S chuir 's a charbad ùr na h-uain;
Dhirich e 's shin srian nan lùb
Gu taobh-cùil nan crùth-each luath.
Shuidh Antenor suas ri thaobh
'S a bhall chaoin bu liobhaidh snuagh,

'S mharcaich iad do'n Dùn na'n still,
Air inneal bu shlinntreach fuaim.
'N sin, dh'imich Hector nan conn,
'S deagh Ulisses bu mhaith loinn;
Toimhseadar le sreing am fonn,
'S thilg 's a cheann-bheairt mhin na croinn,
Dh' fhèuchainn co dhiu sonn air thùs
Thilgeadh an t-sleagh chiùrrach ghèur:
An da fheachd ri h-aoradh cruaidh
'S an lamhan a suas 's a'n speur:—
A Dhia th' air Ida nan sgùrr!
Athair is mò cliù is glòir!
Leag thusa dioghaltas ceart
Air a cheann a dh' fheachd o'n chòir,
Ceann aobhair cogaidh nam pian
Iomain sios do dh' ifrinn fhuair;
Naisgeadh càch le cairdeas sith,
'S èugadh a chaoidh strith a's fuath.
Sheall Hector a thaobh a chùil,
'S chrath a cheann-bheairt dhluth le laimh:
Crann Pharis bha' mach an tùs;
Sud a chùis a stiùir an dàn.
Shuidh na làn theanail ma'n fhonn,
A dh'fhaicinn nan sonn a strith,
An taic reang nan crùth-each luath
'S na'n airm bhreac bu shnuagh'or lith.
Chaidh Paris uasal air ghléus
Leannan Hélen nan òr-chuach,
'S chàirich air a ghuaillibh àigh
An comhdàch de'n stàillinn chruaidh.
Shìn e na h-osain, 'an tùs
Mu chalpannan ùr-gheal garbh;
Ailbheagan airgid gu léir
Dhùin a bheairt bu cheutach dealbh.

'N sin, cheangail an laoch mu chliabh
Gòrsaid phrais le h-iallaibh teann,
Uchd-éideadh Licäoin òig,
'S cuimt' a fhreagradh an còrr-bhall.
Chroch e siar ri thaobh o'n bhoinn
Claidheamh réull-airgiodach grinn;
Sgiath chumadail tharbhach throm
Mar dhidein do chom an t-shuinn.
Chaidh biorraid bu loinntreach snas
Mu cheann gaisgich bu mhòr toirt;
Gaoisid chléideach an eich ghlais
Uaimhreach 'ga crathadh mun dos.
Ghabh e 'n t-shleagh chosgraidh 'na ghlaic
Bu mhath gu h-iomairt air chleas;
'S ghrad chaidh Gréugach nan gniomh bras
Mar chòmhlath fo armaibh deas.
  'N uair dhealraich 'na 'n cruaidh na laoich
B' earghlaiseach le fraoch an greann,
A céum gu còmhrag romh'n fhonn,
Eadar an da shlogh 'nan deann.
Ghair'snich le ball-chrith gach feachd,
Air teachd do na gaisgich dlùth,
Faicinn crathadh nan sleagh trom
'An garbh-ghlacaibh nan sonn gnùth.
Thilg Paris le uile neart
An t-shleagh fhad fhaileasach luath;
Bhuail e Menelàus treun,
Air clàr sgéithe nam breac-dhual.
Ga b'aintheasach buille 'n tréin
Idir cha do ghéill a chruaidh;
Ghrad-mhaolaich an leachd a bàrr
'S thuit an crann air làr gun bhuaidh.
Dh'eirich air ball le shleagh phrais,
Sàr-mhac Atreuis nan cath dian,

Ag ùrnuigh 'o ghrunnd a chridh
Gu'n comradh leis Righ nan dia.
  Dioghail mis', Athair nan slògh,
Dhuit is èol mar fhuair mi tàir:
Paris a dh' oibrich an gò
Grad-thuiteadh gun deò fo'm làimh,
Mar shanus buan do gach tir,
'S gùn oilltich gach finn gu bràth
Romh'n droch aoidhe 'nochdas foill
Mar ath-dhiol air caoimhneas gràidh.
Chuimisich e 'n sin 's thilg 'na deann
Sleagh bu chian-dhuatharach crann;
Bhuail i sgiath Pharis le fuaim
'S thorchuir cliath bu shnuaghar loinn.
Sgoilt an géur-iarunn gun bhàigh
Uchdach phriseil nan sàr-dhealbh;
'S romh 'n lùirich ri taic a chléibh;
Shiubhail trom-ghath nan réub searbh.
Chrom Paris le geilt a chorp,
'S sheachainn e dubh-lòt an Aoig;
Ghrad-tharruing an Greugach garbh
Lann nan réull airgid o thaobh.
Le buille thorunnaich thruim,
Bhuail e cheann-bheairt bu ghrinn bàrr
Ghliongraich an lann ris a chruaidh,
'S thuit 'na bruanaibh soills' air làr.
  Dh'osnaich Mac Atreuis gu géur,
'S thog e 'shùil ris an spéur chian:
Athair Iòbh! nach goirt a chùis
Gur tu 's meallt' an cùirt nan Dia?
Dh'earb mi gun dioghlainn mo thàir:
Thilg mi 'n t-shleagh gun bhàs gun bhéum;
Bhris mo chlaidheamh loinntreach caoin,
'S tha 'n dearg-chiontach saor o bheud!

Ghlac e 'n sin le buathadh garg,
Dos na ceann-bheairt na gharbh-ghlaic;
Spion e 'n t-òg a nunn romh 'n fhéur
Thun nan Gréugach le tréun-neart.
Bha iall bhreac-dhealbhach nan gréis
A dhaingnich an t-éideadh dlùth,
Mu 'sgòrnan maoth seachad siar,
A chràdh-phianadh an t-shuinn ùir.
B'fhèumail sud dòn Ghreugach chòrr,
'S chrùinte 'n gniomh le glòir bhith-bhuain,
Mur bhith Venus nan geal'-ghràdh
Dh'fhoir gu tràth air 's a chàs chruaidh.
Bhrisd ise 'n iall righinn theann
Do leithear feannt' an daimh òig,
Dhlùth-lean ri laimh thoirteil thruim
A bheairt chruinn, gu falamh, còs.
Chuibhlich e 'm faobh le garbh chuairt,
'S thilg a suas sa speur le srann,
Gu dearbh-chairdean a shluaigh fein,
'S ghlac na Gréugaich an t-ur-bhall.
An t-ath ruathar thug e nunn,
A léir-sgrios an t-shuinn le 'chruaidh;
Ach theasraig Venus an triath
'An tiotadh, mar Dhia bith-bhuan.
Dh'fhalbh i leis romh 'n fhailbhe ghuirm,
'S chòmhduich 'an tiugh-chirb de neoil;
Thug i steach e 'n lùchairt àigh
'S shin gu tlath air uirigh phòsd.
Sgaoil i feadh thalla na mùirn
Fàileadh cùrraidh mar dhriùchd nèimh
'S thill i dh' iomchar fios gun dàil
Do mhnaoidh ghràdhaich nan glan sgèimh, &c.

## ORAN NA FINEACHAN GAELACH,

LE IAIN MACGRIOGOIR.

*Air fonn*—"A chomuinn rìoghail rùinich."

EIRIBH suas ann san am so,
Gach ceannard tha so 'n chrùn;
Cumaibh thàll na Frangich,
Na leigibh 'm feasd a nàll iad;
Ge d' robh sibh ann an teanndachd,
Na tionndaibh 'ur cùl,
Gus an coisinn sibh lan-bhuaidh,
'S am faigh sibh duais is cliù.

Gleidhibh taobh na fàirgè,
Is earbaibh ris an t-sùil:
Bibh tric gu clis gar dearbhadh fein,
Nach tig iad ann an anamoich oirbh,
Gus an ruig na sealgairean,
'O gharbh-bheantan nan stùc:
'S iad na Cinnich, as gach ionad,
A philleas iad gu dlù'.

Eiridh 'm Mor-fhear Boideach
Le chinneach, mor san strì,
Bha tri cheud bliadhna 's còr mor,
A riaghladh, mar bu choir dhoibh;
Ach thainig nise oirne
Na dh' fhogair iad o'n rìgh 'chd,
'S tha 'n Cinneach sin fo Dheors'
Ann am moralachd 's an spèis.

Eiridh Ceann nan Gordanach,
Le dheöin, 's gur mor a bhrìgh;
'N uair thig a dhaoine co'ladh,
Co sgaoileadh iad le dochas?
An t-èun tha sgiathach oirdheirc,
'S ro-mhor an suilibh 'n Righ,
'N tra thig an Coileach as an doiré,
Goiridh e le shuinn.

Eiridh 'n curaidh flathail sin,
'S fir Adhoill leis gu dlù;
'S lionmhor àit' am faighear iad,
Am braidheanna 's an sratheanna;
Bidh dhaoine mor sa cheathairne',
Gun mheathadh air a chùl,
Leis a bhrataich choisin buaidh,
'S is tric a thuair i cliù.

Mac Chaillean, le siol Dhiarmaid,
O'n aird an iar anuas;
Gu smachdail, neartmhor, lionmhor,
Gu reachdmhor, feachdmhor, fiachail,
Gu seasmhach, seirceil, ciallach,
'S gach gniomh 'n do chuir iad dùil;
'S air feadh gach lìnne bh' againn riamh,
Bu dionach iad do 'n chrùn.

Mar sin is Mor-fhear Bhealaich,
'S gach caraid tha dha dlu;
Bidh Glean-liomhunn tairis da,
Air ceann a dhaoine barruichte;
'S cha mhealladh Glean-na-fallach è,
Am faillein tha dha dlu.
Loch-a-dochairt, 's Ach-a-loinne,
Co bu mhoille dhuibh?

Eiridh Clanna Ghrigair,
'S bigh 'n Ridaire air tùs;
'N t-shean dream righail mhisneachail,
Chruaidh, bhras-bhuilleach, 'n tra thigeadh iad,
Le'n lanna geura, tri-chlaiseach,
Chinn-aisnich, shlios-ghlain, chùil:
'S tric a ghabh iad mireadh-chatha,
'S b' ann d' an aidhear smùid.

'S nan taic' an laoghach trèunmhor,
'Sa Ghraindaich fein r'a chùl;
Bu cheannsaleach na Spèich,
'S gach àm 'n do chuirte feum orra;
Gu h-anamadail, cruaidh, sgèithach;
'N an èidith bhalla-bhreac ùr;
'S o'n bu bhraithrean sibh 'o chian,
Na treigibh chèil' ni 's mù.

Mac Ionmhuinn, 's Mac an Abadh,
'S cian 's gur fad a bha sibh 'm mùirn:
Gu teö-chrideach, dian, tairiseach;
'S anis na treigibh carthanachd,
Sibh siol nan Righrean Ailpaineach,
'S be 'n ceartas riamh an rùn:
Leubhaibh 'neachdraidh, 's chi sibh ann,
An ceangall teann o'n tùs.

'N àm dusgadh do Chloinn Donuill,
Gu 'm biodh a cho'ail searbh,
'N uair thogta fearg nan seod ud,
Co cheannsuicheadh na connsbuill?
'N luchd leanmhuinn bhi ga 'n co'nadh,
'N am dhoibh toiseach garg:
Leomhan, bradan, 's long fo siùil,
Ga seoladh le laimh dhearg.

Eiridh Tighearna Shrùthainn,
'O 'n ghiusaich nach eil gànn;
Is Tighearna Leöid co-ùmhlaidh,
'S Clann Donnachaidh dian r' an cul-thaobh,
Gu las'rach luaitheach, dlu-chleasach,
Gun aon' dhìth-luth's, no fànn;
'Siubhal bheann, is ghleann, is stùc,
'S be 'n duchas a bhi ánn.

Mac Leöid thig 'o Dhun-bheagain,
Leis na suinn nach sheasmhadh thall;
Mar thairneanach le dheal theinich,
No ioma-ghaoth fhuar, luath, chabhagach:
Be 'm miann bhi dortadh fala',
Gu cabhagach, 's gun bhaigh;
'G earradh lamh, is cheann, is chluas,
'S a feuchainn smuais nan cnàmh.

Mac Coinnich, mar a b' abhaist,
'S na h-armuinn ga 'm bheil iùl,
Leis a bhratach Shàileach,
A rachadh sios 's na blàraibh,
A bhuadh' nicheadh an àrach,
A cuir nan nàmh nan smùr;
Ga 'm bu shuaichneas ceann an fhèidh,
Nach gèilleadh do gach cù.

Cluanidh 's Clanna Phearsain,
Air 'm bu shuarach beachd nach b' fhiù,
Bha buadhar ann 's na feachdanna,
'S gach àite riamh 'n do-sheasamh iad,
Bu chruadalach na gleachdairean,
'S ro dheas a dheanamh iùil.
Dheagh Mhic Mhuirich Mhòir na brataich,
Cha bu tais do ghnùis.

Bidh Clann an Tòisich laimh riu',
Gu dana ann sa chùis;
Ullamh, eallamh lamhacha
Nan lann nach meirg dhith gnathacha:
Na Catanich, cha tàmh dhoibh,
Cha 'n eil dhiu' fear nach fiù;
'S 'o n' tha sibh uile 'n ionnsuidh chait,
Gleidhibh è na'r triùr.

Loch-Iall le Clanna Chamaroin,
Cha bu chearbach iad na 's mò;
'S fhad 'o n' chualas ainm orra,
'S bu ro-mhaith 'm blar na Learga iad,
Dh'fhag Lochlannaich na'm marbhanaich,
'S bu shearbh iad a cuir riù;
'N deaghaidh 'n tional le crois-tàire,
B' àlleadh 'n seallah sùl.

Na Meineireach 's na h-Apunnich
Na laisgairean nach diùlt:
Mar lasair-chath na gaisgich ud,
Le geal is dearg 's a bhràtich ac';
Bu trom-bhuilleach, cruaidh, sgaiteach iad,
'S gach càr a chuir iad dhiù':
Ni fir dhireach an t-Slios-Mhìne
Seasamh dian re 'n cùl.

'N Cinneach laidair Frisealach,
Gu claidheach, criosach, ùr;
As an Airda thigeadh iad,
Gu cuilbhaireach, geur-bhiodagach;
'N Srath Haragaig cha mhiosa iad,
'S Mac Shimidh air an tùs,
'S 'o 'n da shlios do Locha Niss,
Na fir tha clis, 's nach lùb.

Mac Ghilleöin Dhuairt,
'S Locha-Buidhe, cha be 'n diù;
Torluisg, is Fear-na-Sgurra,
Eachunn Raodail, 's deas an duine e:
Bidh Mor-Bheinnich is Muilich,
Air gach tulaich le 'n luchd ciùil;
Fear nan Druimeanan, 's Ceann-loch-aluinn,
Is aireamh dh'fhag mi dhiù'.

Ach com an leiginn dearmad air
Clann Fhearais nan garbh thùrn;
Sliochd a cheud Righ Albanaich,
A chum air còir 's na garbh-chriochan:
Mar leomhain chalma gharga iad,
'N uair dh'fhalbhadh iad le sùrd:
Clogaid, sleagh, is lurach-mhaulleach,
Sud bha ac' 'o thùs.

Na 'm biodh agam uinè,
'Am chliùsa bhiodh gach Clànn;
Cuimaneach nan lùth-chleas,
Mac Artair, is Mac Dhughaill,
Mac Pharlain thig le durachd,
'S Mac Lachlain dlù 's an àm;
Is Mac Alastair nan Lùb,
'S Mac Neachduinn Dun-da-ràmh.

Clann an t-Shaòir, 's Clann Laomuinn,
Gu 'm b' aobhach leo bhi ann;
Clann Uarig cha dean caochladh,
'S na Foirbaisich cha 'n aomadh;
Clann Lamhruinn bidh 's a chaonaig,
Is daoin iad thig le srann;
Agus Sisalich Srath-Ghlais,
Gu h-ullamh bras na 'n ceann.

Thig Suth'rlanich gun fheall annt',
Is sànt a chath na 'n gnùis;
Mac Caöidh, is Mac na Ceairde,
A Gollaibh, 's cha bu chearr iad;
Ni Rothaich 's Rosaich tarr' amach,
Agam annta tha mòr dhùil;
'S Clann Fhionladh a Braigh-Bhar,
'S cha b' iad bu tàire dhiù'.

Ni Gràmaich naimhdean' theannachadh,
'S an lannadh as gu dlù;
Bidh Codhannich, is Cannanich,
Gan cuairteachadh gu h-ealamh deas,
'S mar ruaigeas coin na sionnachaibh,
Theid Frangaich aiseag nùnn:
Bidh Dughlasich, is Scottich threun,
Gan cuir 'o fheum 's 'o lùs.

Na 'n cruinnicheadh Clann nan Gael,
Mar bàill leam ann san àm;
Na dh' ainamich mi san tra so,
Do na gàllain tha neo-sgathach,
Sin bheireadh 'mach buaidh-larach,
'O n' bhiodh an aireamh ann.
'S is lionmhor closach namhaid
'San àraich bhiodh gun cheann.

## COMHCHRUINNEACHA NAN ADHOILLACH,

### AIR DHOIBH DOL A CHOINNACHADH NA BANRIGH GU DUNCHAILLINN.

*Air fonn*—"A chomuinn rìoghail rùinich."

Gledh mhuch d' luain an am eirigh dhomh,
Leum a b'aite an sgeul a thuair,
Dh'fhag aitheirich lan eibhneas mi,
As gach truim bh' air am inntinn dh' eirich i;
'N uair chuala mi na treun-fhearan,
Bhi cuir na h-eideadh suas,
A bhratach Adhoillach bhi a g' eiridh,
San di fhein bu dual.

Bho'n thois' mo ni mi leughadh dhuibh,
An reusan bh'air an gluasad
Cha n'an mur chleachd na th'armuinn,
Gu dol ri aghaidh namhaid;
Ach an coinneamh ris a Bhan-righ,
A's i tighinn a nall an cuan
Se an dha a's an da fhichead bhliadhna thain i,
Dh'faicinn gnath an taomh tuath.

Gur mor an cliù tha dh' Albann,
Gu dearbh gun d'rinn sibh gluasad,
Be sud an sealladh aluinn,
'Nuair a th'fhuair sibh an eideadh ghaelach;
Sibh cruinn air ghrinn Bhlar,
Fodh commandh an fharmuinn chruaidh,
Morair Adhoill a's Gleann-lionn,
A's bu righrean sibh aon uair.

Na Righ an Eilean Mann,
Bha do sean-athair 's be an lamh cruaidh,
Nuair a thigeadh cuis gu teannachadh,
Cho bheireadh cis a dh'aindeoin dhe;
Be ni ro dhàn a teannadh ris,
'Nuair a thionaladh e a shluagh,
'N am dusg don bhratich nach robh sgathach,
Gum biodh air cach an ruaig.

'S nam b'aithnidh dhomsa ga innsidh,
Be sud an ni bu dual
Bha eachdruidh againn sgriobhta,
Air ar cleachdann bho shinnsearachd,
Na gaisgeach ud bhi dìleas:
Gun an rioghachd chumail suas,
Gad bu lionmhor ghabhadh 's na sheas na fh'armuinn,
Tamailt riamh cha d'fhuair.

'S ga do tha sibh an drasta air eiridh,
Se eibhneas rinn ar gluasad,
'Nuair a thog sibh suas croinn direach
'S bratichinn do an siotadh;
Dhol an coinneamh na fuil rioghail
'S an nochdadh sith gun gruaim
'S nach ann mur b' amhaist dhuibh an laithean Righ
Seumas,
Bha treun-fhir an taobh tuath.

'S an uair a thain a mhac na aite
Bu lionmhor blar chaidh a bhual
Nuair a dheirich Sasgunn a's Albann.
Chum a cheile a marbhadh,
Chaidh a bhratach ud a dearbhadh,
Measg armailtean an taobh tuath,
Bha an lamh dheas aca an Cuilodair
'S gearr iad trompa da uair.

Bha cùig bh'uaibh do na brataichean
Rachadh brais 'an strì,
Bu truagh gun iad bhi an taice ribh,
Nuair ghearr sibh stigh roimh an bhataraidh,
Ri ar cultaobh cumail taiceadh
Ris na gaisgeach nach rombh clì
'S cha b'eagal leum bho air beoiltaobh dhuibh
Gad bhitheadh ann sé mun trì.

B'iad sud an sealladh boidheach
'Nuair chaidh na seod iad cruinn,
'S iad mhairsa cuimeir comhnard,
Comanndair toirt ordugh dhoibh,
Bha piobaireachd 's ceol ann,
Nach d'teid ri mo bheo a mo cuimhne
Dol na coinneamh gu Dunchaillinn,
Tharruing iad na suinn.

Bho Morair Adhoill air an ceann
Na cheannard mur bu dual,
Bu dìleas e gun chaochladh,
Cha d' thag e iad na 'n aonar;
Bha meas aig air a dhaoine,
Nach aomadh iad san strì,
'S cho eiridh gu ruig luidhe grein,
Bha e fein maille ribh.

'S na pailluinadh gach oidhche
Gu chaomhnail luidhe e fibh,
Mur onoir do na laoghach ud
'S nach fhaiceadh iad bhi faontrach;
Bha biadh 's deoch ann sgaoiltadh
Ni saoghaltadh cha robh ga 'r di,
Chaidh cliù air feadh an t-saoghail
Air an faoilidheachd a rinn e ribh.

'S gun d'eirich iad ri do gualinn,
Na uaislean nach robh clì
An comh-chruinnichadh a tha luachmhor,
Tha cumail an aird an t-ualchais,
An Dunchaillinn tha na th'uaislean,
A rinn an gluasad grinn
Thug Bhan-righ Bhreatain an aireadh dhuibh,
'S gharraid i co bu sibh.

S' iad so na daoine tha feumail,
Mu dh'eisda tu ri an innsuidh,
Luch cumail suas na Gaelach,
'S an chachd na h-eideadh ghaelach;
Mur bhi mur tha na fh'armuinn so,
Cha bhidheadh i an dràsda san tìr
Cha'n fhaiceadh tu feil mur iongantas,
Ach triubhas fad na rioghachd.

Tha 'n eideadh so ro luchmhor
Si suachaintas nan Gael,
Gur math gu siubhal luath i,
Cha mheas' i am blar na 'n cruaidchas,
Tha eachdraidh air a dualchas
Ged do thug i cuairt fo thair
Ach bho ladh Fontenoy,
Gun d'thuair i choir a b'abhaist.

'S mu dha uair dheug Di-ciadain,
Bha 'n sgeul iad bhi dluth,
Cuairt rioghail bha gun dail againn,
'S thoisich canain 's lamhachadh;
'S bha cluig ga 'n seinn nach b'abhaist dhoibh,
Gu ard a gabhail cuil
Ga'm failteachadh do'n aros ud
A d'fhaicinn aite an Diùchd.

Chaidh Caiptean Drumod 's pairtidh dhuibh
Le tuath na'm blar na 'n duirn
Na'n coinneamh 's cuir iad failte orradh,
A dheanamh umhlachd aluinn dhoibh;
Ar beatha stigh do 'n aite so,
'S gu 'm faic sibh Gaidhail na dùthaich
'S iad anns an eideadh mur a b'abhaist,
'S Morair Bhlar air thus.

'Nuair a thainig iad do'n aite so,
Be 'n Gael ud air ceannuil
Be 'n ceannard air na fh'armuinn,
Be 'n t'ard Comanndair Gaelach e,
'S tiomchaill air gach pairtidh dhiu,
Gun do gabh iad sraid le muirnn
'S e feuchinn mu gach seorsa dhuibh,
'S ga 'n seoladh mur bha chuis.

'S ann do thog thu pailluinn somhraicht,
Ri do bheo bheir dhuit cliù,
Trì fichead troidh 's cor ann
Le scarlaid air a còmhdaich;
Gach aite suidhe 's bord' ann,
'S an comhnard mu'n robh an sluagh
Le sìde air a sgaoiladh air
Ceud slat gach taobh mu 'n cuairt.

Thuair thu urram 's biach thu e
Gu siorriudh bheir dhuit cliù,
'Nam suidhe thun an riarachadh
Air lamh dheas na Ban-righ d'fhiarr iad thu,
'S do Bhana Morair bhon se b'fhiachailladh,
Chaidh h'iarradh an taic' a Phrionnsa
'S bha Diùcan agus Iarlan,
'S iad suidhe sios gu luath.

Bha Coirnealan 's Caipteanan
An taice ris a chuirt
Nach eiridh cuis mi taitneach libh,
Bho na cleachd iad bhith 's na baltainean:
Cho ciosnaicheadh na gaisgeach ud,
An char chuir iad dhuibh
Co riomh thug cis do Bhreatainn,
Gad thug iad greis na dhuil.

'Nam gluasad as an aite sin
Do'n Bhan-righ 's do'n Phrionnsa
Dol do Bhealach bha iad,
Trì fichead chaidh do Ghael leò;
'S ann rompe chaidh iadsa,
Ga'n cuir siubhalt as an dùthaich
'S gun do thoisich canain 's hussa
Gun fhailig air luchd-ciùil.

Bha 'n sealladh ud cho aluinn
'S chaidh riomh an làthair a Phrionnsa
Gad do siubhal e gach àite,
Bha e 'n Africa 's an Asia;
Se Bhreatainn nis as àite dha,
'S e as airde do na tha dhiu
Se an drast' tha 'n àite righ againn,
'S tha Bhan-righ sinnte ris dlùth.

'S mu criochnach mi air m' oran
Gun innis mi an cor mur bha,
Mur chuir sibh an geatadh 'n ordugh,
Bho'n 's miorbhuil bha ro mhor e:
Gur fhad chaidh innsidh sgeòil,
Air gach seorsa bha air a fàs
Bha feuchainn gnè a cinntinnas,
Bha cinntinn air an àite.

Bha fraoch an aird gu bràighe air
Gu h-aluinn fas mu an cuairt,
'S bha na feidh gan araich air,
'S coilich dhu gun fhailing orra,
'S bha iolairan na'n cladan ann,
'S i gun sgàth roimh an t-sluagh,
'S trian do na bh'ann cha d' aireamh mi
'S cha 'n fhan mi an drasd' ri an luaidh.

Se chùir an drasd' gu mo cuimhne iad
Bhi cluinntinn marbha sibhse,
'Nuair chuir sibh suas an eideadh,
Na breacanan 's na feiltean;
Sibh fodh comandh an treun-fhir,
Nach geilleadh anns an strì,
Gun d' thug e an eideadh ghaelach dhuibh
Cho aluinn 's bh' ann san rioghachd.

Cha d'thag e sibh gun armachd
Na cearbach ann an ni,
Bha biodag na cois carraigeach,
Air crios na'm bucal airgid;
Bha sid oirbh agus targaid,
'S armachd bh' ann roimh 'm linn,
Claidheamh 's stailinn a Farrara,
Nach failneach san strì.

'S bu lionmhor iad a dheirich
'Nuair a thainig an sgeul gu tuath,
Chaidh Tighearna Leoid 's a dhaoine ann,
Co thilleadh iad le faoinachd;
Siad rachadh sios sa chunnaig
'S cha n' ann mar dhaoine gun brigh,
Co bheireadh cìs do'n armunn ud,
Le Gael air muir na tìr.

Chaidh sid leat agus Faschoilla,
Le gaisgeach nach robh clì
Bu cholgarra cruaidh sgarteil iad.
'Nuair a thog iad suas a bratach ac',
'S fhad bho na cual mi eachdruidh
Air ar cleachdanna roimhe mo thim,
Sibh bhi rioghail anns' na blàir,
'S buaidh larach bhi rì ur linn.

Gun d' eirich iad na Stiuartich
Nach diùltadh dhol san spairnn,
An fhior fhuil uasal chionadail
Bu lionmhor i bha 'n fhinneadh du;
'Siad uailsean Baile-na-Cille
Rinn ar cruinneachadh an drasta,
'S gun chuir iad suas an suaicheantas
Bh' ac' uair eigin ann Sgain.

'S gun d' eirich Doire-nan-eun leat,
Nach gabhadh fiamh na sgath,
Le ghaisgich tha do-cheannsachadh,
Co dha 'n dian iad striochd
Gad do thigeadh iad na bliadnaichean;
San robh bho chian na blàir,
Cha gabhadh fiamh roimhe peileirean
Na gealtadh roimh thein chaich.

'S gun d'eirich iad na h-armuinn
Nach b' abhaist seasamh thall,
Diùchd Leeds a thog an drasda,
Na fir gasda neo-sgathach,
Na 'n deis do na bhreacan aluinn;
Cho roimh na Gael ud fann
Bha 'n deachaitean air dhreach an raomhich,
'Sann fo na laoghach bha'n d' strann.

Theab gun do d'thag mi shios iad
'S i an di-chuimhne dh' rinn mo chall,
Cionn Drogan tha mi ciallachadh.
'S e thig an drasta na Ciarich;
Fir Tullaich-Mhaitadh chaidh sios leat,
Co riomh a thug dhoibh tair
'S bha Urrard 's Dalmheanach
Mun mheadhon maille ri cach.

GLASGOW: W. G. BLACKIE AND CO., PRINTERS, VILLAFIELD.